# CARAID NAN GÀIDHEAL.

COMH-CHRUINNEACHADH ÙR DE SGRIOBHAIDHEAN

THORMAID MHICLEÒID, D.D.,

NACH MAIRIONN;

MINISTEAR EAGLAIS' CHOLUIM-CHILLE, AN GLASCHU.

The Gaelic Classics,

No. 1.

# THE HIGHLANDERS' FRIEND:

## SECOND SERIES.

A FURTHER SELECTION FROM THE WRITINGS OF THE LATE VERY REVEREND

NORMAN MACLEOD, D.D.,
ST. COLUMBA'S CHURCH, GLASGOW.

EDITED BY
DR. GEORGE HENDERSON,
MINISTER OF EDDRACHILLIS;
EXAMINER IN CELTIC, EDINBURGH UNIVERSITY, AND
HON. SCHOLAR OF JESUS COLLEGE, OXFORD.

Edinburgh
NORMAN MACLEOD, 25 GEORGE IV. BRIDGE.
MCMI.

## PUBLISHER'S NOTE.

In common with all Highlanders, indeed with all who love their kind, I am under the deepest obligation to John Mackay, Esq., J.P., Hereford, whose interest in everything that tends to elevate his countrymen, and specially his native county of Sutherland, well entitles him to be called *Caraid ùr nan Gaidheal*, to whom as our own Grand Old Man of the Highlands, I wish many further years of health in his career of disinterested Christian benevolence.

My public acknowledgments are also due, and are hereby given, to George Cowan, Esq., Tournaveen, Edinburgh; to William C. MacEwen, Esq., W.S., Edinburgh, and to his talented wife, well-known to many as an adept in Gaelic letters; to the Rev. William Ross, Senior Minister of Cowcaddens United Free Church, Glasgow; and to R. L. Thomson, Esq., of Eigg, without whose united patronage the republishing of my recent edition of "Caraid Nan Gaidheal" would have been financially a loss, in spite of its intrinsic worth and incalculable power for good.

I have entrusted these further selections from the

unrivalled writings of my illustrious clansman and namesake to a friend who is known as having the interests of my countrymen at heart. I do so in the faith that its reception may be such as to justify a really necessary work—the republishing of our genuine Gaelic Classics. A good cause is justified by success; every cause needs its friends.

THE PUBLISHER.

# AN CLÀR.

## EACHDRAIDH SGEIR NA BAIN-TIGHEARNA.

Cò chaidh riamh tre Chaol-Mhuile, no tre'n Linne-sheilich, do nach do chomharaicheadh a mach sgeir na Bain-tighearna,—sgeir a tha dlù do Mhùstal, ceann mu dheas Liosmòir, agus mu thimchioll mìle dh'astar san airde-'n-ear do Dhuairt? Be'n Leth-sgeir a b' ainm dhi gus an do thachair an eachdruidh air a bheil sinn a nis a' dol alabhairt.

Bha aig Gilleaspuig ruadh, (an dàra Iarl' a bh' air Earraghael, an t-ochdamh Mac Cailein mòr, agus an seathamh triath deug do na Guinich,) ceathrar mhac, agus seisear nighean. Bha Ealasaid, an nighean a b'òige dhiubh, pòsda ri Lachlann Catanach, Triath Dhubhairt. Thainig connsachadh eadar e fein 'sa bhan-tighearna. Cha robh clann aca, agus tha beul-aithris ag ràdh, gun robh ise 'g eudach ris, agus gu'n robh esan toileach air a cur uaithe. 'S e'n ni a thachair gu'n d'fhàg e i air an sgeir air a'bheil sinn a' labhairt, mu dhorcha nan trà, chum 's gun rachadh a bàthadh, 'nuair a thilleadh air an t-sruth. Ach mar bha'm freasdal càirdeil d'ise chuala sgioba bàta a bha dol seachad i a'bas-bhualadh agus a' glaodhaich; agus theasraig iad i o'n bhàs eagallach a bha dlù oirre. Tha aobhar againn a bharalachadh, o'n eachdraidh a thainig

a nuas oirnn o'n àm sin, gum b' e cuid de Chloinn 'Ill'ain fein, aig an robh amharus mar thachair, a shaor o'n ghàbhadh so i, agus a thug i ann an càirdeas gu Ionar-aoradh, tigh a h-athar. Fhuair i litir-dhealachaidh o fear; phòs i an déigh sin, Triath Achnambreac, agus phòs Lachlann Catanach nighean fir Threisirnis, màthair Eachainn mhòir, agus Ailein nan sop. Fhuair e aois mhòr, agus mhortadh e ma dheire 'na leabaidh, ann an Dun-eidin, le Iain Caimbeul, Tighearna Chaladair, bràthair na bain-tighearna a dh'fhag e air an sgeir, ann an dioghaltas air son a ghiulain d'a phiuthair, agus droch oidheirp a thug e air mac a bhràthar, Iain Gorm, ceud thighearna Loch-nan-eala, 'nuair bha e na leanabh. 'S ann anns a bhliadhna 1490 a dh'fhàgadh Ealasaid nighean Ghilleaspuig ruaidh air an sgeir. Ged a rinn Lachlann Catanach mar sin, cha do chuir so stad air a chàirdeas a bha eadar a chinne foghainteach treun sin, agus na Caimbeulaich. Phòs ogha a cheart duine sin, Seonaid nighean Ghilleaspuig Oig, an ceathramh Iarl Aorach agus b'i so màthair an duine urramaich sin, Lachlann mòr Dhuairt, a thuit air tràigh Ghruinaird, anns a bhliadhna 1577.

Cha'n'eil teagamh ann an eachdraidh sgeir na baintighearna, mar dh'aithris sinn san àm i. Ach o chionn bheagan bhliadhnaichean, chaidh iomad seanachas mearachdach aithris m'an chùis so. Mas fior, gun do ghabh Mac'Ill'ain air gun do bhàsuich a bhean ann an Duairt, gu'n deach e fein agus a dhaoine, le cistemhairbh do Ionaraoradh, gun do choinnich athair-céile agus a dhaoine e ann an bràigh Ghlinn-aoraidh, far an d'fhosgladh a chaisil-chrò, agus an do nàraicheadh Mac 'Illeain arson a chealgaireachd.

## COMHRADH NAN CNOC.

### PARA MOR AGUS DOMHNULL A BHUTH.

Domh.—Fàilt ort a Phàra mhòir. Tha mi 'tuigsinn gun robh thu as a bhaile; cha 'n e na h-uile là a chuireas tu suas am breacan uaine. Cò as a thug thu choiseachd ?

Para—Cha bu mhaith leam droch fhreagairt a thoirt ort, ach ge nach can mi, mar thuirt Ailean nan con e, Gun d'thug am'chasan, feudaidh mi le fìrinn a ràdh, Gur coma leam cò as. Bha mi 'n diugh 'sa bhaile-mhòr, is cha b' e baile na biatachd; cùl mo laimhe ris an dà latha so.

Domh.—Shaoilinn thus a tha chòmhnuidh ann an uaigneas a Ghlinn-duibh, gum bu bheothachadh mòr dhuit sgrìob a thoirt air uairibh do'n bhaile mhòr a dh' amharc an t-saoghail.

Para—Ma tha 'm bail' ud na shamhladh air an t-saoghal, cha'n ìoghnadh leam daoin' a chluinntinn ag ràdh, An saoghal bochd, mosach. 'S mi nach iarradh a chabhsair tioram ocrach a choiseachd ri m' bheo. Ged a dh' fhàillnichinn air an t-sràid leis a ghorta, cha 'n 'eil dùil agam gu'm feòraicheadh iad ciod a dh'fhairich an duine bochd.

Domh.—An robh thu aig mòd an t-Siorram an diugh,

no 'n cual' thu cionnas a chaidh do Iain bàn agus do Chailleach an òir?

Para—Cha teichd olcas; Fhuair i 'n lagh air Iain bochd, 's cha b'e mo roghainn a bha 'n uachdar. Gnothach nàr, càin a chur air an duine bhochd, air son ruith de 'n teangaidh a thoirt do'n Chaillich ghrainde; agus 'se chuid is miosa, ged is ann ris na cnuic tha mi ga ràdh, nach dubhairt e focal ach an fhìrinn.

Domh.—Tha'n fhirinn fein air uairibh searbh; ach is maith gu bheil lagh ann; agus nach feud esan no duin' eile a dhroch nàdur a bhrùchdadh a mach a reir a mhiann, gun e dhìoladh air a shon. 'Se 'n lagh fein an gille.

Para—Is minic a chuala mi Gille nan car, agus b'e sin esan; lagh na dunach do gach duine a dh' fheuchas ris. 'Se pailteachd an lagha, gorta na tìre. Bha càirdeas agus deadh-choimhearsnachd, tlus, seirc, agus caoimhneas, onoir agus fìrinn eadar duine agus duine, gus an cuala sinn iomradh air na fithich chìocrach sin na Sgrìobhairean, creachadairean gun choguis gun iochd, spùinneadairean gun nàire—

Domh.—Thoir an aire dhuit fhein, a Phàruig, cuimhnich mar dh'éirich do Iain bàn; agus tha priosan ùr a nis sa bhaile mhòr.

Para—Cha 'n eagal domh, tha 'n lagh air mo thaobh, seasaidh a bhreug mi. Deun a mach gun dubhairt mi e; cha 'n 'eil dà fhianuis agad mar bha aig Cailleach an òir. Sin agad an lagh; agus mar thuirt mi cheana, 'se milleadh na duthcha e. Chunnaic mi là, agus bu tearuinte do dhuine gleadhar de bhata daraich a thoirt do bhalach am fad an leith-chinn, no buitseach a ràdh a' nis ri Cailleach an òir.

Domh.—Nach mòr am beannachadh sin, teang' Iain bhàin agus bata Phàra mhòir a bhi fo'n lagh; agus gum faigh an duine 's bochda ceartas an aghaidh an duine is saibhire.

Para—Air t'athais; cha 'n 'eil an lagh ri fhaotainn a nasguidh; mar biodh an t-òr aig a chaillich cha chluinnte iomradh air teang' Iain bhàin. An t-aon aig a' bheil an t-òr gheibh e 'n lagh; agus ma tha gamhlas aige ri duine bochd sam bith, cha 'n 'eil aige ach a h-aon de dh'abhagan an lagha a stuige ris, agus ma gheibh e as gun àileadh am fiacall a bhi na shàil feudaidh se e fein a mheas fortanach. An cluinn thu, Dhòmhnuill, tha mis ag ràdh riut, nach robh anns na Gaidsirean bochda ach fealadhà an coimeas riu so; fhad 'sa dh' fhanas duine o ghnothaichibh mi-laghail, cha ruig e leas bonn-a-h-ochd a thoirt orra-san; ach's gann is urrainn duine a nis e fein a ghiùlan saor o lagh, agus tha do chuir 's do lùban ann, gum feumadh duine a tha 'n sàs ann a bheag no mhòr de ghnothaichean, am maor ruadh a bhi na chois gach ceum a théid e. Mo bheannachd air an àm a dh'fhalbh 'n uair nach robh sgriobhair, maor-righ, no tearraid san dùthaich. 'S mi bha thall 'sa chunnaic e.

Domh.—'S beag tha fhios agad ciod a tha thu 'g ràdh. Nam biodh tu-s' eolach air eachdraidh na tìre cha labhradh tu mar sin: an uair nach robh lagh ann, ach focal an uachdarain, agus a dh' fheudadh e le sméide na corraig' leum air cheann a dheanamh air aon neach a thogradh e; agus an uair a bha a cheatharna bhochd nan tràillean. 'Se cothrom an lagha urram na dùthcha.

Para—Air do shocair a Dhòmhnuill; bha thusa gu deimhin fad an Glaschu, agus tha sgoil agad, agus comas

labhairt; ach air a shon sin uile, feumaidh mi cur a'd'aghaidh; cha'n e cothrom an lagha urram na dùthcha; ach laghanna cothromach, agus ceartas, air am feud daoine bochd ruigheachd gun òr gun airgiod; agus 'se so sochair a bh' aca 'sa Ghaeltachd m' am facas riamh Sgrìobhair no Bàta-smùide nar measg. San àm sin 'nuair a thigeadh eadar dithis (ni is éiginn tachairt air uairibh) rachadh iad gu h-earbsach an làthair uaislean na dùthcha, na daoine tuigseach ceanalta, a thogadh, 'sa bha chòmhnuidh nam measg, a bha eolach air gnothaichibh tìre, agus a b' urrainn labhairt ruinn 'nar cainnt fein; bha focal nan daoine so dhuinn mar lagh; agus cha do chuir sinn riamh an ag e. Bha chùis air a socrachadh gun mhoille gun chostas: bha réit air a dheanamh san àm, agus cha robh tuille mu dheibhinn. Cha robh smaoineach aig duine sam bith, ann an cuid de ghnothaichibh, dol seachad air a Mhinisteir agus air an t-Seisean, agus ann an gnothaichibh eile seachad air an uachdaran; ach a nis, ma chaogas fleasgach òg a shùil ri caileig, a suas a bhoineid chonnlaich 's air falbh leatha gu fear-lagha, a dheanamh a mach gealladh pòsaidh na aghaidh, agus tha e co maith do 'n Ghille bhochd a gabhail, agus dol gu lagh leatha.

Domh.—Tha thu di-chuimhneachadh gu bheil breitheanna anns gach cùirt, agus nach ceadaich iad foirneart a dheanamh air daoinibh bochd. Nach 'eil thu earbsach as an t-Siorram?

Para—'S mi a tha! Dh' earbainn ri 'fhocal mo chuid de 'n t-saoghal, ge nach 'eil sin mòr, taing do 'n lagh air a shon. Cha 'n eagal leam nach bi ceartas na 'bhreith; ach is rud a tha mi 'gearan gum bi comas aig na

Sgriobhadairean daoine bochd a shlaodadh m'a choinneamh gun fhios c'ar son, le duine sam bith leis am miann a choimhearsnach bochd a sgiùrsadh le lagh; agus a dhìolas dhoibhsa air son a dheanamh.

Domh.—Cia mar dh' fheudas sin a nis a bhith? Cia mar dh' fheudainse cur as duit-sa le lagh?

Para—Innseamsa sin duit. Thoir thus airgiod leat, agus rach do bhail' àraid nach ainmich mi, agus abair ris an Sgrìobhadair leam, leat, Cuir Pàra mòr gu lagh; agus 's meallta mise mar faigh esan dòigh air mis a thoirt an làthair an t-Siorram, ge nach biodh do leithsgeul ann ach gun do chrath am mart maol agam a dà chluais riut. Lagh, na shochair aig daoine bochda! tha mi 'g ràdh riut, ged a spìonadh tu 'n cota breacain so o'n druim agam, a' cur an céill gum bu leat fein e, m'ar b'urrainn domh le cruas nan dorn a chumail uait, b' fhearr dhomh a thoirt duit, seach dol gu lagh, ni ged a bhuidhninn, a bhiodh dhomh na chall.

Domh.—Tha beagan de'n fhìrinn anns na labhair thu, ach air a shon sin, tha daoine ni's poncaile 'nan gnothaichibh na bha iad; agus bha feum aig na Gaedheil air sin; cha 'n 'eil iad comharraichte air seasamh ri 'n latha.

Para—Mo thruaighe, is duilich dhoibh! Ach an saoil thu an dean an lagh ni 's fearr iad. Feudaidh e an deanamh gu lùbach, carach, seòlta, ach cha tig an là a ni e iad fìrinneach, onarach. Chunnaic mi latha a bha sgailc air a bhois, co maith ri *Bill* agus urras; ach dh' fhalbh an là sin; cha 'n fhoghain a nis ach *stamp* an ceann gach gnothaich. Am faic thu chorrag ud, a Dhòmhuill, chuir mi ri *Bill* i aon uair, ach ma chuir, cha chuir a rìs; b' fhearr leam a cur air an ealaig fo 'n

tuaidh ; is mis a thuig cionnas a ta na Sgriobhadairean a' deanamh am beartais.

DOMH.—C'ar son a ta thu ri gearan nan aghaidh-san ; ciod e *Bill*, ach gealladh fo d'laimh gun dìol thu na fiachan a tha e'giùlan air latha àraidh ; agus ma sheasas tu ris sin, cha ruig thu leas puinneag chàil a thoirt air an lagh. Thig dàil gu dorus, agus bu chòir dhuits' an là a chuimhneachadh.

PARA—A chuimhneachadh ! 'S mi bha ga chuimh-neachadh, ma bha, b' iad mìosan bu ghiorra dh' fhairich mise riamh. Ach sheas mi mo latha.—

DOMH.—Mu sheas, ciod an smàdadh a tha agad air na Sgriobhadairean ?

PARA—Chuir thu stad a' m' sheanachas. Tha cuimhn' agad sinn a bhi air *Roupa* Fir-na-Creige an uraidh. Cò nach robh ann ? bha an spréidh co maith, an dàil co fada, 's an t-uisge-beatha co pailt. Chaidh riaghailtean na ceannachd a leughadh ann am beurla ; cha chuala mi aon fhocal a thuig mi ach aon ràn a thug am maor ruadh as, Dàil bliadhn' a dhaoin uaisle. Thuit am mart maol orm féin ; agus mu fheasgar dh' iarradh orm dol a stigh maille ri càch. A' bheil thu maith air an sgrìobhadh, ars' am fear-lagha ? Cha 'n 'eil, arsa mise, b'fhearr leam iomair' a bholladh a tharruing direach leis an t-seisrich, na sgrìob leth oirleach air fad a tharruing le peann mar bu chòir dhomh ; ach feuch-aidh mi ris. Nach e seachd puinnd agus cùig-deug a tha 'n so ? 'Se sin do chuid-sa dheth, ars' esan, ach le cion paipeir freagarach, b' éiginn domh Lachlann Mac Fhionnlaidh a chuir san aon bhoinn riutsa, ach 's e 'n aon ni e. Cha 'n 'eil teagamh nach è, a deir mise ; Ma dhìolas esan a chuid fein, cha bhi mis air deireadh.

Tha mi cinnteach as a sin, ars' an Sgrìobhair; le pheann fada cùl a chluaise, agus fiamh ghàir air a ghnùis. Thugaibh dram do Phàruig còir, agus cuiribh a stigh Lachlann. Ciod a tha' agad air, ach thainig an latha, is bha mise réidh air a shon. Ruigear Fear na Creige, agus tairgear luach a mhairt mhaoil; ruig ars' esan an Sgriobhair aig a bheil na *Billichean:* dhùin e 'n dorus air mo shròin, gun fheòraich an robh beul air m' aghaidh. Cha robh comas air. Thug mi fèin am baile mòr orm, agus ràinig mi mo charaid an Sgriobhair. Bha mòd an t-Siorram gu suidhe, agus cha labhradh e focal rium gu h-anamoch. Tha 'n sruth, a deir mis a tilleadh agus an latha dol seachad. Ma tha deir esan, tha latha, agus sruth eile a' tighinn. Cha robh comas air! Dh' fhalbh mi sa bhabhdaireachd feadh a bhaile o uinneig gu uinneig. Fa dheireadh thachair am Maor ruadh orm, agus dh' innis mi dha mar bha. Marbhaisg air an sgadan, ars' esan, 'se tha saillte am bliadhna: Tha mi air mo chlaoidh leis a phathadh. Thuig mi fhein mar bha chùis, 's gum bu luaithe deoch no sgeul. Chaidh sinn a stigh, bhuail mi fhein am bord, agus glaodhar leth-bhodach de *Rum* dearg. Fhuair mi mòran seanachais o'n Mhaor, agus gheall e dol leam 'nuair a sgaoileadh am mòd. Rinn e sin, thachair an Sgriobhair oirnn, agus ultach phaipeirean aige. Lean sinn a stigh e, agus thairg mi dha luach a mhairt mhaoil. Nach 'eil e'n sin agaibh, arsa mise, gun pheighinn a dhìth air. Thòisich e air a chunntas. Chuir am Maor cagar a' m' chluais, Faigh t'ainm as a *Bhill.* Tapadh leat, a deir mise. Tha do chuid-sa de'n t-suim an so, a deir an Sgriobhair; ach c' àite bheil Lachlann? Is coma leam c' àit a' bheil e. Biodh gach fear a' toirt

sgairbh a' creagan dha fein; thugaibh m' ainm as *a Bhill.* Sin rud, a bhobaig, nach eil a'm chomas a dheanamh. Tha mi faicinn gu bheil e *conjunct.* Ma tha bitheadh aige, ciod e sin domhsa? Nach do dhìol mise mo chuid fein deth? Rinn thu sin, ach tha thu ceangailte air son cuid Lachlainn cuideachd; agùs mar bi thusa, no esan an so an ceann seachduin, cluinnidh tu uamsa air dòigh nach bi ro-thaitneach. Cha 'n 'eil comas air, a deir mise. Slàn libh! Sin a nis, a Dhomhnuill, an lagh, as a' bheil thu deanamh na h-uiread mhòrchuis.

DOMH.—Ciod eile, ach an lagh, agus ceartas cuideachd.

PARA—Cluipeireachd a dhuine, agus cha bu cheartas. Nach dubhairt e'n lathair fhianuisean an là a chuir mi m' ainm ris, Nach robh mi stigh ach air son mo chuid fein. Ach ciod e am fàth bhi gearan? Cha robh sgillinn aig Lachlann bochd air an àm, ach rainig sinn caraid nam feumach, Fear *Acha-da-seillean,* mac an deadh athar. Fhuair sinn air ar facal uaithe-san na thog am *Bill,* ach ma thog, 's ann na chois a bha 'n sgathadh; cunntas air a tharruing a mach le dubh agus dearg, co boidheach ri aon suidheacha breacain a chunnaic thu riamh, agus os cionn dà phunnd shasunnach de chostas. 'Sin agad a nis an lagh as a' bheil na h-uiread' thlachd agad.

DOMH.—Na dhéigh sin uile cha d'rinn am fearlagha ach a dhleasnas. Bha 'n lagh air a thaobh.

PARA—Bha 'n rosad air a thaobh; ach cò bu shìobhalta na e an là a chaidh mi stigh a shocrachadh ris. Is duilich leam ars esan, a dhuin' chòir, mar thachair, cha mhaith a fhuaras Lachlann ort; ach ma thogras tu,

bheir mis air na h-uile sgillinn a dhìoladh le costas. Cha 'n 'eil teagamh agam 'Ille mhaith; ach rachadh Pàra mòr a dh' iarraidh na déirc' m' an leigeadh e leat dol an sàs ann an Lachlann còir. Gabh na fhuair thu, a deir mise, agus slàn leat.

DOMH.—Sin agad maith an lagha; ni e thusa, agus do leithid faicilleach ciod a ni sibh, gun ghealladh a thoirt nach co'-gheall sibh.

PARA—Tog dheth, na cluinneam tuilleadh m'an chùis. Nan saoilinn gun ruigeadh mo ghuth gach cearnadh de 'n Ghaeltachd, o mhullach Beinn-ibheis, dhirinn i moch am màireach, agus mar so labhrainn, "Fheara, 'sa dhaoine, sibhse a tha 'g àiteachadh tir nam Beann, nan Gleann, 's nam Breacan, éisdibh ri Para mòr, oir 's minic a thainig comhairle righ a beul an amadain. Seachnaibh an lagh. Uachdarana na dùthcha, seasaibh 'ur daoine, agus saoraibh iad o làmhaibh an luchd-lagha. Cha 'n 'eil sgillinn a bheir iad uath-san nach fairich sibhs a chall. A Mhinisteire an t-soisgeil, earalaichibh 'ur luchd-éisdeachd an aghaidh iad a dhol gu lagh, nochdaibh dhoibh a chall, agus comhairlichibh iad gu sìth agus réite. A mhuinntir mo dhùthcha, eadar thuath agus cheatharna, ma thig connsachadh 'nur measg, leigibh a chùis gu ràidhe dithis de dhaoine còire. Tha uaislean fhathast 'n ur measg, a sgoilteas an lagh, agus aig a 'bheil bàigh ribh, rachaibh d' an ionnsuidh: agus sibhse a luchd-lagha, agus a Sgriobhairean, cuimhnichibh gu bheil bàs a' feitheamh oirbh, agus breitheamh os ur cionn d'an éiginn duibh cunntas a thabhairt.

## COMHARRAIDHEAN AIR CAOCHLAIDHEAN NA SÌDE.

Cha'n 'eil dùthaich air talamh anns nach faightear a measg a luchd-áiteachaidh, comharraidhean sònruichte leis an tuigear roimh làimh, ann an càileiginn, cuid de na h-atharraichean sin tha teachd air an t-sìd. Tha cuid de bheothaichean ann, aig am bheil mothachadh mòr air caochladh air bith a tha ri teachd air an t-sìd, o theas gu fuachd, no o aimsir chiùin gu stoirm. Tha cuid de lusan a's luibhean, agus de bhlàithean a thaisbeanas na h-atharraichean tha ri teachd air an t-sìd. Tha comharraidhean àraid ri fhaicinn air aogas nan speur agus ann an coslas nan neul, leis an tuig daoine fiosrach tha cleachdadh suim a ghabhail de na nithe so, ciod an t-atharachadh tha ri teachd.

Smuaintich sinn nach biodh e mi-thaitneach no gun fheum d'ar leughadairean, cuid de na comharraidhnean so chur an cèill doibh.

Thubhairt sinn gun robh cuid de chreutairean ann aig an robh mothachadh, ged nach eil fios againne ciamar, air na h-atharraichean tha teachd air an t-sìd. Chìtear coin no madaidhean a tha stigh ann an seòmar, a' cinntinn trom, codalach, neo-thogarrach agus leisg 'nuair tha'n t-uisge dlùth; caidlidh iad ré 'n latha fa chomhair a ghealbhain agus tha e doirbh air uairibh toirt orra éiridh. Tha'n ni ceudna r'a fhaicinn an giùlan nan cat. Tha 'n deala gu h-àraid mothachail air atharraichean na sìde. Tha i co maith chum eòlas thoirt dhuinn air caochlaidhean na sìde ri gloine shìde. Ma chuirear ann an gloine shoilleir i, as nach faigh i teachd, agus trì

cheathramh de 'n ghloine sin làn uisge a dh' atharr-aichear uair 'san t-seachduin ré'n t-samhraidh, agus da uair 'san t-seachduin ré 'gheamhraidh, leigidh i fhaicinn iomad caochladh tha teachd air an t-sìd. Ann an aim-sir chiùin shamhraidh luidhidh i 'na cuairteig ann an ìochdar na gloine; ma tha 'n t-uisge ri teachd roi'n fheasgar, snàigidh i suas gu uachdar an t-soithich, agus ann an sin fuirichidh i gus am bi 'n t-sìd socraichte; nuair tha stoirm no doinionn sìde dlùth, cha teid tàmh oirre ach air a h-ais 's air a h-aghart, a suas, 's a sìos; is ainmig leatha socrachadh gus an séid e gu cruaidh; ma tha stoirm mhòr de thàirneanaich agus de dh'uisge dlùth, gabhaidh i tàmh latha no dhà roi'n àm os cionn an uisge, agus tha i a'taisbeanadh co mi-shuaimhneach an-shocrach sa tha i; an àm reothaidh agus sìde shoilleir, luidhidh i air iochdar an t-soithich, agus ri sneachda no uisge togaidh i oirre gu mullach na gloine.

'Nuair chìtear an gobhlan-gaoithe aig itealaich gu h-ìosal, agus a' siabadh air ais 's air aghart' dlùth do'n làr, agus a' tumadh bàrr a sgéithe 'san uisge, feudar amharc air son uisge.

'Nuair nach 'eil na seilleinean no na beachan a dol a mach mar a b' àbhaist doibh, 'nuair tha tunnagan a's geòidh a' deanamh mòran gànraich a's gogail is ràcaich, feudaidh sinn mar an ceudna amharc air son uisge.

'Nuair tha sìd fhliuch dlùth 's bitheanta le tunnagan a's geòidh a's eòin eile bhi ni's togarraiche air son iad fhéin a nigheadh agus a thumadh ann an uisge na air amannan eile; 's bitheanta le calamain agus le cait iad féin a nigheadh ann am bùrn air bith a gheibh iad 'nuair tha uisge dlùth; 'san fhogharadh tha na cuilea-gan anabharrach sgaiteach roimh'n uisge.

Ma thuiteas dhuinn a bhi mach an déigh sìd thioram 'nuair tha uisge dlùth, feudaidh sinn mothachadh do spréidh a' sìneadh a mach an amhaichean, agus a deoghal na gaoithe le'n cuinneinibh fosgailte, agus gu tric a' cruinneachadh ann an cùil no 'n oisinn achaidh le'n cùl ris an t-soirbheas.

Tha ròcail nan gilleacha-cràigean agus nan losgunn—sgreuchail na peucaige, lìonmhorachd nan damhan-alluidh a' streap ris na baliachan, na daolan 's na durragan a 'teachd a mach as am frògaibh, 'na'n comharraidhean gu 'bheil an t-uisge dlùth.

Ma mhothaicheas sinn losgainn a' teachd mach gu lìonmhor as an tuill ; ma chì sinn na famhan a' tilgeadh barrachd ùrach os an cionn na ni's bitheanta leo ; ma chì sinn an ialtag a 'tighinn a stigh, agus ma chluinnear i a' bìdeil feadh an t-seòmair ; ma mhothaicheas sinn na mucan a ruith le cònlaich 'na'm beul ; an spréidh aig imlich an casan toisich, agus ma chluinnear na luchaidh ri ùpraid àraid 'na'm frogaibh, feudaidh sùil a bhi againn ris an uisge.

Tha caoirich a's gabhair ni's togarraiche gu ionaltradh, agus ni's duilghe'n toirt uaithe roimh uisge na air amannan eile.

Am measg gach comharradh eile, chìtear na seangain ni's dian shaothairiche a' giùlan an uibhean ; cluinnear an fheannag 's am fidheach a' ròcail ni's àirde roi'n uisge na's àbhaist doibh.

'S bitheanta leis a' chomhachaig no a chailleach-oidhche 'bhi gearan 's a' glaodhaich ni's tùirsiche roi'n uisge na àm sam bith eile.

'S abhaist leis an smeoraich òran binn a sheinn gu h-àrd 's gu fada roi'n uisge agus roi'n stoirm.

Tha eòin bheaga dhubha[1] air a chuan leis an cleachdadh fasgadh a ghabhail fo rothal nan luingeas 'nuair tha stoirm dlùth.

Ann an Irt tha seorsa de dh'eòin[2] a tha ro fheumail ann an rabhadh a thoirt air atharrachadh gaoithe: nuair philleas na h-eòin sin a dh'ionnsuidh na tìre ann an lìonmhorachd, tuigidh muinntir Irt nach bi gaoth 'n iar ann ré ùin 'fhada; agus air an làimh eile nuair a philleas iad chum a chuain, feudar sùil a bhi ri gaoth 'n iar gu grad.

Nuair tha faoileagan a chladaich a tighinn 'na'n sgaothaibh lìonmhor gu tìr, agus ri sgreuchail àrd mu na cladaichean, tha so air a chunntas 'na chomharradh air stoirm a bhi dlùth. Tha e mar an ceudna gu tric a tachairt gu 'bheil na muca-biorach, na peileagan, na canaichean 's na puthagan a' teachd dlùth air tìr, agus air uairibh a ruith air tìr roimh stoirm mhòir.

Tha comharraidhean eile mar a thubhairt mi, air an toirt dhuinn le luibhean, lusan, agus blàithean àraid, ach fàgaidh mi iad so gus an ath àireamh.

## AN DARA EARRANN.

ANNS an àireamh mu dheireadh thug sinn seachad cuid de chomharraidhean air atharraichean, no air caochlaidhean na sìde, tha beò chreutairean a'toirt dhuinn. Feuchaidh sinn a nis cuid de na comharraidhean tha lusan, luibhean agus blàithean a' toirt dhuinn air an ni cheudna.

Tha comas aig luibhean an duilleagan fhosgladh ri blàs na gréine, agus an dùnadh no 'm pasgadh 's an

[1] The stormy petrels.

[2] *Procellaria glaciaris.*

anmoch. Tha luibhean eile ann a sgaoileas a mach am blàithean 'san anmoch, cuid diubh a dh'fhosglas, agus cuid diubh a phaisgeas iad mun tig an t-uisge. Le geur bheachdachadh air gluasad luibhean, feudar barail gu maith cinnteach a thoirt air atharraichean na sìde.

Tha 'm fliogh[1] gu h-araid feumail ann am beachd thoirt dhuinn ro'n àm air caochlaidhean na sìde. Nuair tha blàth na luibhe so a' fosgladh a mach gu farsuing, feudaidh sinn bhi làn chinnteach nach 'eil an t-uisge dlùth—fhad's a dh'-fhuirgheas am fliogh fosgailte cha ruig sinn a leas sgàth bhi oirn ro'n uisge. Ri làithean frasach chì sinn am fliogh leth-fhosgailte, agus 'nuair tha e dùinte 's comharradh cinnteach so gu 'bheil an t-uisge dlùth.

'Nuair tha fras uisge dlùth, paisgidh an t-seamrag thri-bhileach suas a duilleach.

Tha luibh bheag dhearg[2] a' fàs am measg an arbhair a chìtear gu tric 's an fhasbhuain; ma dh' fhosglas i so a duilleach 'sa mhaduinn, feudaidh sinn a bhi cinnteach á latha tioram.

Tha comharraidhean araid mar an ceudna r'a fhaicinn air aogas nan speur leis am feud sinn seòrsa do bheachd a ghabhail roimh làimh air atharraichean na sìde. An déigh aimsir thioram agus sìde shoilleir, 'se cheud chomharradh am bitheantas air atharrachadh, neòil gheala, thana, chìtear a' dìreadh suas, a' sìor fhàs ni's mò agus ni's dòmhala, agus a' téarnadh ni's ìsle—tha na neòil a bha eutrom tana a' fàs 'nam mill mhòra—tha iad so a' dlùthachadh air a chéile, agus tha so uile 'na chomharradh cinnteach air uisg' agus caochladh sìde.

Nuair tha na neòil gheala thana sin 'nan dosan agus

[1] Chick-weed. [2] Wincopipe.

'nam badanan eutrom fada, tha iad a' comharrachadh a mach gaoth làidir a tha ri séideadh as an àirde ris an robh ceann-caol nan neul bàna sin ag amharc.

'Nuair tha na neòil air dhath dearg 'san fheasgar, agus glas 'sa mhaduinn, tha e 'na chomharradh air latha tioram soilleir, ach 'nuair tha'm feasgar glas 's a mhaduinn dearg, tha e 'na chomharradh air droch latha fliuch. Chì sinn 'an Soisgeul Mhata xvi. 2. gu'n robh so 'na chomharradh aig na h-Iudhaich.

Am bitheantas nuair tha neòil a' dòmhlachadh 's a tearnadh mu fheasgar tha e 'na chomharradh air uisge.

'Nuair chuireas na beanntan àrd orra'n curraichdean-oidhche geala, tha'n t-uisge tighinn: cluinnear fuaim ciùil, fuaim cluig Eaglais mòran ni's faid' air astar 'nuair tha'n t-uisge dluth na air àm sam bith eile.

Nuair chì sinn na neòil ag atharrachadh coslais gu tric agus gu grad air aogas nan speur; a' falbh 's a' tighinn 's còir 'dhuinn bhi deanamh deas air son an uisge.

'Nuair chitear roth mu'n ghréin no mu'n ghealaich tha e' m bitheantas 'na chomharradh air uisge no air sneachda—tha 'ghealach gu tric air dhath geal-bhàn roimh uisge, agus dearg-ruadh roimh ghaoith àird.

Tha dòruinn agus goirteas air am mothachadh gu tric ann an cnàimh bha leònta no briste, nuair tha uisge dlùth.

Tha iomadh comharradh eile air a thoirt duinn le daoine tuigseach a ghabh beachd air na nithean so, ach fòghnaidh na chuir sinn sìos chum càileiginn eòlais fhaotainn air cuid de na dòigheannan leis an àbhaist leò barail a thoirt air caochlaidhean na sìde.

Tha iomad sean-fhocal am measg ar luchd-dùthcha

mu na comharraidhnean so, agus bhitheamaid an comain neach sam bith a chuireadh cuid diubh d'ar' n-iounsuidh, oir 's airidh air an cumail air chuimhn' iad—Mar a ta, " 'Se 'n ceò Geamhraidh ni'n cathadh Earraich." " 'Se'n Aoine bhagarach a ni 'n Sathuirne deurach," &c.

---

## MU CHRAOBHAN IONGANTACH AN T-SAOGHAIL.

'S IOMAD craobh neònach a tha fàs air aghaidh an t-saoghail. Tha cuid diubh da rìreadh co neònach 's gu bheil e doirbh an eachdraidh tha luchd-turuis a'toirt duinn orra a chreidsinn, mar biodh fios againn gur daoine teisteil firinneach iad, as am feudar earbsa chàramh. 'S ann de chraobhan neònach an t-saoghail

### CRAOBH A MHEAS-ARAIN.

Tha i so a nis mar na craobhan ubhaill a tha san dùthaich so. Tha am *meas-arain* cruinn, mu mheud-achd cinn leinibh bhig—tha rùsg tana air mar tha air ubhall, agus fo'n rùsg sin tha a chuid a dh' fheudar ithe. Tha e co geal ri aran sam bith, agus an déigh a ghearradh sìos, agus a dheasachadh fa chomhair an teine, no ri teas na gréine, tha e anabarrach blasda, agus fallain ri ithe. Tha e air bhlas arain chruineachd, eadar sin agus buntata. Tha sgrath fo chairt na craoibhe so as a' bheil muinntir nan Eileana mu dheas a'sniomh seorsa de dh'aodach garbh làidir, agus buill a

tha righinn feumail; air chor 's gu bheil a chraobh so anabarrach luachmhor 'sna dùthaichibh sin.

### A CHRAOBH BHAINNE.

'S ann de na craobhan neònach i so. Tha i cinntinn ri uchd nan creag ann an dùthaichibh teith, loisgeach. Tha coslas seargta laiste oirre ach an uair a nitear toll innte thig seorsa de bhainne buidhe, milis, fallain aisde, gu h-àraidh ma thollar i 'n àm éirigh na gréine. Chìtear muinntir na dùthcha anns a' bheil na craobhan so, a' falbh le cuachan, mar gu'm biodh iad a' dol do'n bhuailidh a thoirt dhachaidh a bhainne so do'n teaghlach. Tha chraobh so anabarrach prìseil anns na cearnaibh loisgeach sin.

### A CHRAOBH IME.

So craobh co iongantach sa tha ri fhaotainn. Is e an duine ainmeil *Mungo Park* a thug a cheud chunntas duinn oirre. Tha iad ro lionmhor ann an dùthaich thìorail na h-Africa. Tha na craobhan mòr, làidir, cosmhuil ri craobhan daraich. Tha am meas coslach ri cnothan mòra, mu mheudachd ubh na riabhaige. Anns a chnò so tha 'n t-ìm ni 's gile—ni 's tinne, agus ni 's mìlse na an t-ìm is fearr san dùthaich so; agus chunnaic e ré na bliadhna e gun salann. Cha'n 'eil iunndrain air crodh bainne san tìr sin.

### A CHRAOBH PHAILM.

So a chraobh is feumaile, agus is prìseile anns na cearnaibh sin de gach craoibh a tha fàs as an talamh. 'S ann an rioghachdaibh na h-aird-an-Ear a tha chraobh so a'fàs gu meudachd mhòir. Ann an Arabia tha

chraobh so ag éiridh gu àirde ceud troidh. Tha stoc na craoibhe gu réidh dìreach gun mheur, gu dlù air a bàrr. Tha a bàrr le duilleach dlù air chumadh sgàileagain, no *umbrella.* Tha gach duilleag ochd no deich troidhean air fad. Tha bagaidean mòra chnò a' fàs air a bàrr. Tha gach earrann de'n chraoibh so feumail: tha'n stoc laidir, agus freagarrach air son gach feum. Cha'n 'eil fiodh ann is fearr na e, no mhaireas co fada ris; de gach connadh 'se is fearr, oir cha'n 'eil fiodh ann a loisgeas co dian ris. Tha smear anns na craobhan òga *Pailm* a tha na lòn fallain blasda—tha'n duilleach òg fallain ri ithe—agus tha'n seann duilleach feumail gu seorsa aodaich no de bhrait ùrlar no leapach a dheanamh. A stoc na craoibhe tha seorsa de bhainne a' tighinn a tha taitneach ri òl, agus as an stugh so tha fion blasd' air a dheanamh.

Tha'm meas air itheadh am feadh 's a ta e òg agus maoth, agus an uair a dh'fhàsas e cruaidh nitear min deth a tha fallain agus feumail.

Seasaidh a chraobh so feadh linntean, mar éirich dosgainn di; is ainneamh a chithear i a' failneachadh air àm sam bith. 'Nuair a dh'fhàilnicheas i, tha i air a gearradh dlù do'n bhun, agus air a losgadh sa cheart àite air an do chinn i, agus as sin tha beathachadh a' teachd o bheil meanglan ùr a' fàs a bhios na craoibh mhòir an ùine ghearr.

### A CHRAOBH UISGE.

Is neònach a Chraobh so. 'Sann ann an aon de dh' Eileana *Chanari* a tha 'n té is iongantaiche de'n t-seòrsa so. Tha i so a' sileadh uiread uisge 's a dh' fhòghnas do mhuinntir an Eilean gu léir.

Tha i bràigh glinne air stùchd àrd creige. 'Se'n t-ainm a th' aig muinntir an Eilean oirr', a Chraobh Naomha. Tha i anabarrach sean, ach tha i 'n diugh gu slàn fallain, mar bha i o chionn cheud bliadhna. O dhuilleach na craoibhe prìseil so tha uisg' a drùghadh ann am mòr phailteas—uiread 'sa dh' fhòghnas do gach beò chreutair san eilean. Nach caoimhneil gràsmhor freasdal ar n-athar nèamhaidh dhoibh san eilean thioram, thartmhor, theith so, 's gun uisg' air bith de sheòrs' eile ann. Tha i trì mìle o'n fhairge, agus gun chraobh eile ga còir. Cha 'n 'eil a duilleach a' seargadh air ám air bith. Ma dh' fhalbhas aon duilleag thig aon eile na h-áite.—Tha clais mhòr dhomhain air a cladhach m' a timchioll, anns a' bheil an t-uisg' a' tuiteam agus as a bheil muinntir an eilein ga ghiùlan gach là.

Gach maduinn roi' éiridh na greine tha ceò dùmhail a' togail o'n fhairge. Tha ghaoth 'ga ghluasad suas ri uchd na bruaiche far a bheil a chraobh so, agus tha'n ceò so a' braonadh air duilleig leathainn na craoibhe so; agus tha e rìs a' sileadh o'n chraoibh fad an latha, mar chitear uisg' a' tuiteam o chraobhaibh san dùthaich so fein an déigh fras uisge. Tha duine chòmhnuidh dlù do'n chraoibh so air a' bheil a cùram. Tha tigh aige agus tuarasdal àrd, agus 'se a dhreuchd a chuibhrionn fein a thoirt do gach duine de'n uisge mar thig iad ga iarraidh.

Thachair luchd-turuis a bha ann an America, is iad a' siubhal troimh thìr thartmhoir air an claoidh le pathadh, air craoibh uisge de'n t-seòrsa cheudna. Chunnaic iad craobh mhòr agus mhothaich iad an talamh fliuch m'an cuairt di. Cha robh fras uisg' ann o cheann sè mìosan, is chuir so iongantas orra. Dhlùthaich iad

rithe, agus le sòlas agus taingealachd mòr chunnaic iad uisge fuar fallain a' braonadh o gach duilleig. Is furasd a smuaineachadh an gairdeachas a dhùisg so suas annta, nach faca deur uisge o cheann cheithir làithean roimhe sin. Cha do thachair aon eile de'n t-seòrs' orra nan turus gu léir.

Tha moran de chraobhan iongantach eile ann air am feuch sinn cunntas a thoirt na dhéigh so.

---

## M'AN "FLORIDA," AN LONG MHÒR SPAINDEACH.

B'ANN a bhuineadh an Long so do'n chabhlach mhòr Spàindeach a chuireadh chum buaidh a thoirt air Sasunn, ri lìnn Ban-righ Ealasaid sa bhliadhna 1588. Tha fios aig ar luchd-leughaidh gun do chailleadh a chuid bu mho de 'n chabhlach anabarrach so air còrsa na h-Alba, agus cha d'fhuair an leth riamh air an ais do 'n Spàind.

Fhuair am *Florida* a stigh do Thobar-Mhuire, ann an Eilean Mhuile, Cala co tearuint 's a tha air aghaidh an t-saoghail. Bha sìth san àm sin eadar Albuinn agus an Spàind, air chor 's gu 'n robh càirdeas neo-sgàthach eadar muinntir na Luinge agus muinntir na dùthcha. Cha robh là nach robh uaislean as gach cearna de'n Ghaeltachd a'teachd a dh'fhaicinn na Luinge; agus dh'fhiosraich iad gach aoidheachd agus cairdeas a b'urrainn na Spàindich a nochda dhoibh. Chuala Ban-righ Shasunn mar bha, agus leis an innleachd bu mhallaichte air an do smuainticheadh riamh, chaidh aic' air cur as do'n Luing mhòir so. Ghabh Albannach

d'am b'ainm *Smollet* duais-bhratha chum an soitheach a chur r'a theine. Chaidh e do'n dùthaich 'an riochd dròbhair, ann an éididh ghaelaich, agus ghabh e 'n cothrom là de na làithibh a bha e air an Luing air gnè theinndich fhàgail air bòrd, far an deanadh e an diubhail bu mhò 'nuair a ghabhadh e. Thàr e gu grad air tìr, agus thug e Sasunn air gun mhoille.

Cha deachaidh e ach mu shè mìle air astar 'nuair a fhuair e dearbhadh gu leòir gun do shoirbhich le 'innleachd neo-chneasta. Tha cheart àite air fheuchainn gus an là an diugh far an robh e 'na sheasamh 'nuair a chual e fuaim an t-soithich 'n trà chaidh i r'a theine. Chaidh an long as a chéile; agus cha mhòr nach do chailleadh na bh'air bòrd, eadar arm, sgioba, agus dhaoin' uaisle a thainig a dh'fhaicinn an t-soithich. Chaidh earrann de chlàruachdrach na luinge air tìr, agus tha e air aithris gu'n deachaidh seisear dhaoine a bha nan seasamh air a shàbhaladh. Bha san luing so aon de bhan-phrionnsaichean na Spàinde, fhuaradh a corp, agus chuireadh fo thalamh i le urram freagarrach da h-àrd inbhe, anns a Chill Mhorbheinnich, far a' bheil a chiste chloich anns an robh i air a càramh air a leig' fhaicinn gus an la an diugh. Tha e air innseadh ann an sean eachdraidh na dùthcha sin gu'n do chuireadh long dhachaidh as an Spàind a ghiulan air ais a cuirp ga' dùthaich fein. Tha e mar an ceudna air aithris gu'n d' iunndraineadh cuid de dh' uilt a làimhe, agus do réir baraile saobhchràbhach na lìnne sin, bha tannasg na h-ainnir rioghail so gu tric ri fhaicinn, le soillse na gealaich ag iarraidh nan cnàmh a chailleadh. Bha air bord an t-soithich, 'nuair thainig i gu caladh, eich agus capuill a chaidh a chur a dh'ionaltradh air machraichean

Mhuile. Dh'f huirich iad sin san dùthaich, agus mheudaich iad àilleachd an greidhean each, a bhuanaich gus an là an diugh.

Fhuair teachdaire righ Bhreatunn san Spàind fios air na bha de stòras air bord am *Florida*, chaidh long chogaidh a chur á Sasunn do Thobar-Mhuire an toiseach na h-ochdamh linn deug, le muinntir a rachadh fo 'n uisge, chum gu 'm faigheadh iad an t-airgiod. Fhuaradh cnamhsach na luinge, agus chaidh iomad ni a thogail, ach cha d' aidicheadh gun d' fhuaradh a bheag de'n airgiod. Ach cha do phill an long riamh tuille do Shasunn, bha iad 'am barail gun deachaidh i do'n Fhraing, far an d'f huirich an sgioba a mhealltuinn na fhuair iad.

Anns a bhliadhna 1787, thug an duin' ainmeil sin *Spalding*, oidheirp air an ionmhas so f haotainn, ach dh'f hartluich air, mar dh'f heudt' a smuainteachadh, leis mar chaidh cnamhsach na luinge gu h-iomlan fodha ann an criadh agus 'an làthaich.

---

## SEAN EACHDRAIDH NA GAELTACHD.

### MU CHOLLA CIOTACH.

B'AINMEIL an duine so la ga'n robh e. Anns an eachdraidh a thug sinn air a mhac Alastair Mac Cholla, dh'innis sinn gu'm b' ann o theaghlach Iarl Antruim an Eirinn a thainig na daoine so. 'Se cheud iomradh tha againn air Colla' an eachdraidh na Gaeldachd, e thighinn thairis a h-Eirinn le àireamh dhaoine a dh'éirich leis ; agus leis an laimh laidir fhuair e seilbh air Eilean

Cholasa, as an d'fhògair e Clann-a Phì, aig an robh còir air an Eilean so rè ùine mhòr roimhe sin. Bha Colla na churaidh ainmeil ann an cogadh na h-Eirinn; agus an uair a thainig Alastair a mhac a nall a chòmhnadh le *Montròs,* as leth righ Tearlach, bha Colla leo anns gach blàr a chuir iad. 'Se nàmhaid bu sgriosaile thainig riamh air dùthaich Mhic Cailean. Theirear uime, leis an lom-sgrios a thug e air an tìr sin, nach robh smùid ri fhaicinn, no glaodh coilich r'a chluinntinn, mar fhichead mìle do Bhail' Inbheraoradh. Cha robh san arm air fad fear cuspaireachd co maith ris, na h-aon a ghabhadh cuimse co cinnteach, le cuilbhear caol Spaindeach, a b'àbhuist da ghiùlan air a ghualainn. Thachair dha bhi dol seachad air lochan beag an Ladharn-uachdrach, anns an robh eilean far an robh am Baran Mac Còrcadail a chòmhnuidh. Loisg am Baran urchair air Colla ga chuir gu dùlan, o mhullach a chaisteil mar bha e dol seachad. Thionndaidh Colla air a shàil, agus a' gabhail cuims' air a Bharan, thuirt e "a Bharain bhig leibidich uibhir, ata mi 'g iarruidh maitheanas a chionn nach d'thug mi urram dhuit san dol seachad, ach so dhuit," 'se losgadh air, "na gheibh dhuit deagh chadal na h-oidhche." Ge b'fhad an t-asdar, bha chuimse cinnteach, thuit Mac Còrcadail; agus chìtear gus an là an diugh an càrn air an do sheas Colla.

'Nuair a bha Colla a'losgadh, agus a' togail chreach air feadh Earra-ghael, ghlac e Caisteal Dhùntreòin, far an d'fhàg e cuid d'a dhaoine, am feadh a chaidh e fein a nunn do Ila.

Thainig na Caimbeulaich gun fhios air a chuid daoine, agus glacar Dùntreòin air ais, le innleachd sheòlta leis an do mheall iad Cloinn Dòmhnuill. Bha

Pìobaire Cholla na phrìosanach sa Chaisteal, agus air dha bhi là a spaisdearachd air barra-bhalladh an tùir, mhothaich e Birlinn Cholla a' tighinn fo shiùil 's fo ràimh; shéid e phìob a thuig Colla, 'sa chuir na earalas e. Tha 'm port air aithris gus an là an diugh,

A Cholla mo rùin, seachainn an tùr,
Tha mis' an làimh, tha mis' an làimh.
A Cholla mo ghaoil, seachainn an caol,
Tha mis' an làimh, tha mis' an làimh.

Thuig Colla an sanus a thug a Phìob dha, agus phill e air ais, do Dhùn-naomhaig, daingneach laidir ann an Ila, a bhuineadh do Chloinn Dòmhnuill.

An déigh mort Dhunàbhairti, m'an d'innis sinn san Teachdaire roimhe, chaidh *Lesli* agus Mac Cailean a nunn do Ila, agus cuairtichear Dùn-naomhaig leis an fheachd mhòr a bha leo. An déigh comhstrigh, dh' aontaich Colla striochdadh air chùmhnanta, ris an do chòird *Leslie*, agus Mac-Cailean, ach fhad 'sa bha iad a' tarrùing a mach nan cùmhnantan strìochdaidh, agus dùil aig Colla gun robh gach cùis socraichte, thainig e mach as an Dùn a chainnt ri Mac-Aonghais an Dùin [1] duine d'an robh mòran spéis aige; ach cha luaithe bha e'n comas *Leslie* na rinn e prìosanach dheth, an aghaidh onoir, agus an còrdadh a rinn e. Fhuair Dòmhnull Gorm agus na h-oifigich eile bha leis an saorsadh, agus dh'fhògradh na saighdearan as an rìoghachd. Leis na bha do chogadh 's do chreachadh san àm so an Ila, agus na bha dh'arm le *Leslie*, mhilleadh gu buileach e le Mac Mhic Ailean, agus le Aonghas mac Cholla Chiotaich, a thug sgrios air an dùthaich, a bhuineadh a nis do thighearna Chaladair. Bha'n éucail a bha san Eilean

[1] Dunstaffnage.

co claoidhteach, 's gu'm b'eiginn d'a luchd-àiteachaidh fhàgail, cuid diubh do dh' Eirinn, agus do na h-eilean-aibh eile mu thimchioll.

Thugadh Colla do Dhùnstainnis far an do ghleidheadh e na phrìosanach, ach far an d'fhiosraich e gach caoimh-neas a b'urrainn deagh Mhac Aonghais an Dùin a nochdadh. Thug e cead da imeachd m'an cuairt, ach chuala Mac-Cailean so, agus air do Mhac Aonghais a bhi'n Inbheraoradh, dh' fheòraich Mac-Cailean deth an robh Colla aige fu gheimhlibh, thuirt e gun robh. Mhionnaich Mac-Cailean nam faigheadh e mach gun robh Colla air comas a choise, gun dìoladh Mac Aonghais air, agus chaidh duine a chur a dh' fhiosrach-adh m'an chùis. Thug Mac Aonghais sanas d'a chomhdhalta bha leis e ghrad fhalbh agus lom gach athghoirid a ghabhail, agus a bhi air thoiseach air an fhear eile, ni a rinn e, 's a nuair a thainig e mar fhad glaoidh do'n Chaisteil dh'éigh e mach "*Colla fo gheimh-libh, Colla fo gheimhlibh,*" agus b'e Colla fein, a bha muigh an déigh nam buanaichean, a cheud fhear a chual' an glaodh. Thuig e mar bha, agus ghrad thug e a phrìosun air, agus le laimh fein chuir e na geimhlean air. Cha b'fhad an déigh sin gus an deachaidh samh-ladh deuchainn a chur air an làthair Siorram Earraghael, breitheamh o'n ainmig a fhuair fear dol as. Bha Mac Mhic Eoghainn, Airdghabhar, na fhear de'n luchd-deuchainn, agus dh'fhèoraich e de Cholla an robh e aig blàr Inbherlòchaidh, *Air mo bhaisdidh a bhodaich gun robh, arsa Colla, agus gun d'rinn mi barrachd sgath san teagbhuil na rinn thu fein.* Thugadh binn a bhàis a mach, agus chrochadh e ri crann a bhirlinne fein, a chuir iad eadar da chreig. Chaidh e

gu bàs gun tiomadh gun déistinn, ag asluchadh gu'm biodh a chorp air a chur co dlù do'n àite san rachadh Mac Aonghais, 's gu'm feudadh iad snaoisein a ghabhail o chéile anns an uaigh.

An déigh do *Leslie* agus do Mac-Cailean Dùnnaomhaig a ghlacadh, chaidh iad o eilean gu eilean gus an d'ràinig iad Muile. Bha Mac 'Ille'an san àm sin a thàmh an Caisteal Arois. Striochd Mac 'Ill'ean dhoibh, thug e suas gach caisteal agus daingneach a bh'aige, agus a mhac 'an geall. Bha air àm so maille ri Mac 'Ill'ain ceithir fir dheug, de dh' òganaich eireachdail a h-Eirinn, a bha dìleas da, ach bhrath e gu maslach seachad iad, agus chaidh an crochadh le *Leslie* ri stachd creige dlù do Chaisteal Arois, ris an abrar gus an là an diugh, Creag nan Eireannach.

O Aros chaidh *Leslie* agus am feachd do Mhingaraidh, agus do Chaisteal-tioram a ghlac iad. Na dhéigh sin thill *Leslie* agus a chuid daoine do'n Ghalldachd.

Bu chianail staid na Gaeltachd san àm sin. Cò is urrainn smuainteachadh oirre gun bhi taingeil air son an atharrachaidh bheannaicht' a thainig oirre r'ar lìnn fein ?

---

## EOGHANN A CHINN BHIG.

Thachair dhomh o chionn ùine ghoirid a bhi ann an I Chalum Chille, agus mar bha mi a'siubhal feadh nan leachdan lighe san eilein ainmeil sin, thainig mi a dh' ionnsuidh a h-aon air an robh dealbh gaisgich air a tharruing, le chlogaid agus le lùirich, a' marcachd air steud-each meamnach, agus thuig mi le gearradh airm,

gum bu Mhac Ille'ain a bh' ann. Cò, a deir mise, ri Lachlann sgoileir, a tha fo'n lichd so ? Nach fad, deir esan, o chuala sibh mu Eoghann a chinn bhig, agus mas àill libh innsidh mise dhuibh eachdraidh, ge nach mionnaich mi gu bheil e uile fior, a dh'aindeoin an làn chreideis a tha mòran de 'n chinneadh againn a' toirt da. Firinneach na amaideach mar tha e, leig dhuinn a chluinntinn.

O chionn tri cheud bliadhna thachair gun robh co'-strigh dhian eadar Mac Ille'ain Lochabuidhe, d' am bu fhri-ainm Eoghann a chinn bhig, agus Ceann-teaghlaich eile a bha ann am Muile. O'n a dh' fhartlaich orra an gnothach a shocrachadh air dòigh eile, smuaintich iad gu'n leigeadh iad a chùis gu ràidh a chlaidheimh, agus dh' ainmicheadh àm agus àite san robh iad ris a bhlàr a chur.

Chaidh Lochabuidhe, do réir nòs amaideach nan linnte dorcha sin, a chur a chomhairle ri seana chaillich a bha 'san dùthaich, a bha air e meas mar bhan-bhuit-sich, agus a thug air daoine dall a chreidsinn gun robh fiosachd aice. An déigh dha an duais ghnàthaicht a thoirt dhi, dh'fheoraich e dhi am faigheadh e buaidh sa bhlàr. Ma thachras, ars' ise, gan d'thoir a bhan-tighearna lòn maidne dhuit fein agus do d' dhaoine gun iarraidh air maduinn a bhlàir, gheibh thu buaidh, ach mar faigh sibh ur lòn maidne gun iarraidh, bithidh tubaist sa chùis.

Bha so na fiosachd mhuladaich do Lochabuidhe, oir ged a b'e fein ceann-uidhe na féile, cha bu bhan-bhiat-aich fhialaidh a bha pòsda ris, ach cridhe na circ' an gob na h-airce. Cha robh comas air.—Thainig an là—dh' éirich a ghrian, agus bha aoinidh Chàrsaig air a

h-òradh le a gathaibh àigh. Bha na fir threuna 'nan lan uidheam 'sa Mhaigh. Bha bratach nam buadh a' mire 'sa ghaoith. Bha nuallan na pìoba a' sgaoileadh mu bhruachaibh na beinne-buidhe. Chuir Eoghann treun suas a lùireach agus a chlogaid. Thugadh a mach claidheamh a chinn-Ilich agus bha steud each meamnach odhar na beinne a' feitheamh air, aig gille-na-sréine, agus a ghiala fo chobbar bàn a' togradh gu còmhrag. Bha'n t-àm bhi triall, ach cha robh iomradh air lòn. Cha robh comas air, b' éiginn iarraidh. Chuir GORTAG, an droch *Chorra dhubh* (oir b'e so an t-ainm a bha aig a chinneadh oirre), measraichean de ghruth, agus meadraichean mìg fa chomhair nan daoine. C'àit', ars' Eoghann, a' bheil na spàinean ? Deanadh, a deir ise, gach fear cleas na circe, gabhadh e a ghob. Cha do bhrist Eoghann air a thrasg, bha e spaisdeireachd gu gruamach air an fhaiche. Thainig fàisneachd na cailliche na chuímhne. Thog na fir orra, agus choinnich iad an nàmhaid.

Mar thoirm fhoghair o dhà bheinn,
Gu chéile tharruing na suinn.

Chaill Eoghann an latha, thuit e fo chreuchda trom, ach tha ainm san dàn. Ge do chaochail Eoghann a chinn bhig, cha d' fhuair a spiorad fois, oir thuit e na thrasg. Bha bhuil so ; oir gus an là an diugh, tha thaibhse ri fhaicinn a' marcachd a cheart eich mheamnaich uidhir air an robh e sa bhlàr dheireannach. Is eòlach cuid de mhuinntir Mhuil' air (ma dh'fheudar an creidsinn), tha chrumadh 's a dhreach ann an iomad dàn. Is iomadh oidhche dhorcha, agus gleann fàsail, anns an cluinnear srann an eich aigeannaich uidhir so, agus fuaim gliongarsaich a shréine. Tha e caoin-shuarach mu rathad

mór an righ, 's taitniche leis aisridh nam fiadh. Dìridh e an aoinidh is corraiche, agus na làn shiubhal tearnaidh e an leachdunn is caise. Chithear e air uairibh ag ionaltradh air stacan nan creag far nach earbadh a ghabhar i fein. Tha e gu tric air fhaicinn leis a mharaiche, a' marcachd nan sìon, agus na sheasamh air a chorbide air a bhinnein is àirde. Tha am marcaiche truagh so a giùlan a cheart chleoc' uain' a bha uime sa cho'-strigh, agus ged a tha nis os cionn tri cheud bliadhna o'n a thuit e, tha e fein agus a steud each odhar co dian, shiubhlach, thapaidh 's a bha iad riamh.

Do réir an *ròisgeil* so, 'se dreuchd Eoghainn a bhi làthair anns gach àite 's a bheil aon de theaghlach Lochabuidhe ann an téinn; agus a' saoithreachadh anns an obair so, cha dean muir no monadh, no cur no cathadh, a bhacadh. Bha e air ais agus air adhart do dh' Eirinn ma'n cualas riamh iomradh air soitheach na smùide; bu shiùbhlach e air barr-bhalladh *Bhurgos* san Spàinn, an oidhch' a chuireadh am freiceadan dubh a ghlacadh an àite sin, agus Murchadh òg Lochabuidhe 's a dhaoine san iomairt. Is iomad òganach gleust' a thog e leis air an each odhar, troimh gharbhlaichean fiadhaich; thug e an oidheirp fa dheireadh de'n t-seòrsa so, o chionn da bhliadhna dheug air ceatharnach treun gramail a choinnich e ann an Gleannforsa. Ghlac Eoghann a chinn bhig air laimh e, agus dh' fheuch e a thogail leis a dheòin no dh' aindeoin. Stailc an Leathanach tapaidh a chas ri creag, agus ghlac e craobh sheilich fo'n achlais eile. Thug Eoghann iomad tulga tréun, ach cha deachaidh leis. Spìon an ceatharnach gu làr e, ach ma spion, bha chraobh air a sniomh mar ghad leis an spàirn. Theich an t-each odhar, agus dh' fhalbh Eoghann air a thòir.

An sealladh ma dheireadh a fhuair an ceatharnach dheth, bha e eadar e is fàir' air mullach Beinn-t-sealg, bha greim aig air an t-sréin, ach thainig baideil cheò thairis air mullach na beinne 's cha'n fhacas an t-ath-shealladh dheth.

'So mar dh' innse dhuinn an sgeul. O chionn bheagan bhliadhnaichean cha dùraigeamaid a h-aithris, air eagal gu'm biodh neach sam bith co faoin 'sa chreidsinn; ach a nis tha daoine ni's fiosraiche, agus smuaintich sinn a chur sios; a leige ris saobh-chràbhadh agus amaideachd nan linntean a dh'fhalbh.

---

## AN TAGHAIRM.

B'E so an seòrsa Druidheachd no Buidseachais bu ghràineala 's a b' eagallaiche bh' air a chleachdadh sa' Ghàidhealtachd anns na linntibh dorcha chaidh seachad. 'Sann 'an eilean Mhuile bha 'n Taghairn mu dheireadh air am bheil cùnntas againn, o chionn sheachd fichead bliadhna. B'iad Ailean Mac Eachainn agus Lachunn Odhar an dithis dhaoine a chleachd an gnè bhuid-seachais so mu dheireadh. B' ann a chlann-Leathain iad le chéile—dithis dhaoine co danarra dhàna, cholgarra 's a bha air Gàidhealtachd Alba.

B'ann do chleachdainnean nan Pàganach an Taghairm —ìobairt oillteil air a tairgseadh suas do'n droch-spiorad, tre 'n d' fhuair iadsan a thairg i cead dà nì iarraidh air. 'S minic a chuala mi seann daoine 'an làithibh mo leana-bachd ag aithris mu'n Taghairm agus chuir e oillt orm nach di-dhuimhnich mi ri m' bheò.

B'i 'n ìobairt so *Cat* air a ròsdadh ris an teine fhad 's bu bheò e, agus an sin fear eile chur 'na àite. Bha so r'a chumail suas fad cheithir làithean agus cheithir oidhchean, gun ghreim bìdh itheadh ré na h-ùine.

Thòisich an Taghairm air a' mheadhon-oidhche eadar dì-h-Aoine agus di-Sathuirne, agus, a réir eachdraidh nan linnte dorcha sin, cha deachaidh iad air an aghaidh fada 'nuair a ghrad lìonadh an tigh le droch spioradabh fo riochd chat mhòra dhubha. A' chiad chat a thainig a stigh, an déigh sùil eagalach fhiadhaich a thionndadh air an fhear a bha 'cur a' bhior-ròslaidh air an robh 'n cat mu'n cuairt,—"A Lachuinn Odhair 'ic-Néill" ars' esan "s dona 'n laimhseachadh so air cat," ach bha mar fhiachabh air-san a bha 'tionndadh a' bhior-ròslaidh air an robh 'n cat mu choinneamh an teine gun diog a labhairt no aon fhreagairt a thoirt ciod air bith a chluinneadh e. Thainig cat agus cat a stigh gus an robh 'n tigh no'n sabhal san robh iad ris an obair oillteil so làn chat, agus mar a b' airde 'sgreadadh an cat a bha 'ga ròsladh 's ann a b' àirde sgriachail agus sgreadail gach cait eile, gus fa dheireadh an robh 'n sgriachail eagalach so os cionn ni air bith a b' urrainn duine sam bith a smuainteachadh.

Mu dheireadh thainig cat anabarrach mòr a stigh, agus dh' innis e do Lachunn Odhar mur stadadh e air ball mun tigeadh Ceannfeadhna nan cat a stigh nach faiceadh e flaitheas gu siorruidh.

Fhreagair Lachunn, Ged thigeadh gach cat air thalamh agus gach spiorad as an droch-àite 'stigh nach stadadh e gus am biodh an obair réidh; gu'm fuirgheadh e air a' chuid bu lugha gus am faiceadh e barraibh a chluas, agus dh' iarr e air an fhear a bh'aig a' bhior e 'chumail mu'n

cuairt a' chait. Air feasgar a' cheathramh latha bha cat dubh aig bun gach cabair 'am mullach an tighe, 's a h-uile h-aon diubh a' sgriachail co àrd 's gu'n cualas gu poncail iad taobh thall a' chaoil sa' Mhorbhairne.

Bha 'n Taghairm crìochnaichte air a' cheathramh latha, agus an sin bha e air a cheadachadh dhoibhsan a thairg an ìobairt ghrànnda so an iarrtus a chur an céill. Bha Ailean air a chur fo eagal co uamhasach 's nach b' urrainn da labhairt. Mu dheireadh thuirt e, *Beairteas;* —ach bha Lachunn na bu danarra agus na bu dàine agus dh' iarr e *Beairteas agus Clann,*—agus fhuair iad le chéile na dh' iarr iad—'se sin a dh' aona chuid sgeul na dùthcha—bha iad le chéile nan daoine tapaidh a thaobh nòs an t-saoghail so agus chinnich e leò mar is tric a ni e leis na daoine 's miosa. Bha Ailean 'na dhuine colgarra aindiadhaidh. 'Nuair bha e air leabaidh a' bhàis, agus a chomhairlich a chàirdean da e bhi 'na earalas an aghaidh chleachdainnean Shàtain "Fhalbh!" ars' esan "ma tha Lachunn Odhar a chaidh romham san aon àite, 's ma tha claidheamh a's biodag ann, air m' fhocal cumaidh sinn ar cuid féin a dh' aindeoin Shàtain 's a chuid feachd."

'S iomadh sgeul eagalach tha air aithris gu ruig an latha-diugh mu Ailean agus Lachunn Odhar ann an eilean Mhuile. Cha b' fhiach iad tighin thairis orra, ach gu bheil iad a' toirt sealladh dhuinn air staid na dùthcha anns na lìnntibh dorcha sin, nuair bha saobh-chràbhadh, aineolas agus dorchadas a' cuairteachadh na tìre.

Tha a' chlach air na shuidh *Cluasmhór* ('se sin ceann-feadhna nan cat) air a comharrachadh a mach chum an la-diugh, agus athailt a h-ìnean fhathast anns a' chloich,

agus nì 's iongantaiche gu mór na sin, tha iomad aon san dùthaich a tha 'ga làn-chreidsinn.

Bha Ailean Mac Eachainn air a thìodhlacadh ann an eilean I, agus tha a leac r'a faicinn fhathast, agus a chruth air a shnaigheadh air a' chloich 'na làn éididh.

Tha sean eachdraidh na Gàidhealtachd ag ìnnseadh dhuinn gu'n d' rinneadh an Taghairm tamull roimh 'n àm air na labhair sinn, le Mac-Dhómhnuill-Duibh ceann-feadhna nan Camronach. 'Se 'n nì a fhuair esan bròg òir, a bha e ri chur air cois chlì gach aon d'a chuid mac air an oidhche anns an rachadh a bhreith. Bha 'n seana chleachdadh so air a chumail suas o lìnn gu lìnn, 'an tigh Mhic-Dhomhnuill-Duibh gus na chailleadh a' bhròg òir bliadhna Thearlaich 'nuair a loisgeadh a thigh. Fhreagair a' bhròg òir do chois chlì gach mic a rugadh dha ach an t-aon, fear dhiubh aig an robh dà chois mhòra reamhar a thainig a thaobh a mhàthar, agus b'e so an t-aon fhear do'n teaghlach ard so a theich riamh roimh nàmhuid.

---

## CÒMHRADH MU MHIN NAM BOCHD.

### EADAR ALASTAIR CRUINN AGUS AILEIN MÒR.

ALAST.—Gu dé do sgeul an diugh, Ailein—c' àite thog thu ort an dràsd ?

AIL.—Cha 'n 'eil a bheag de dh' annas agam féin, 's cha 'n 'eil e 'm bheachd dol seach an tigh agaibh féin an diugh. Thainig mi g' ur facinn an dòchas gu 'n tugadh sibh dhomh baraille no dha buntàta, agus tha

dòchas agam, o 'n is caraid agus fear-cinnidh sibh, nach diùlt sibh mi an àm na h-éiginn.

ALAST.—Cinneadas a's cairdeas! tha iad sin mar a chumar iad. 'Bheil an t-airgiod agad, Ailein? Ma thà 's e do bheatha gu uiread de 'n bhuntàta 's is urrainn thu thoirt leat.

AIL.—Ma tà cha 'n eil e ro ghoireasach san àm, ach cha ruig sibh a leas eagal a bhi oirbh nach faigh sibh e.

ALAST.—Bheir mi 'n aire nach bi aobhar eagail agam, a chionn nach faigh thusa aon chnap no maoirnean deth gus an cuir thu na tastain air a shon ann am dhorn. Ach ciod a chuir thusa gun bhuntàta 'm bliadhna? chinn e gu maith do na h-uile duine chuir e; agus nan cuireadh tusa am pailteas dheth 'na àm, cha bhiodh tu an diugh an eisimeil na ceannachd.

AIL.—Tha sin fior: ach tha 'n leasachadh duilich cur ris; tha 'n grunnd agamsa glé dhoirbh r'a ghiullachd, agus, a dh' innseadh na firinn, bha fiuthair agam ged a thigeadh beagan éiginn orm, gu 'n deanadh a' mhin Ghallda cobhair orm, mar anns na bliadhnachan a chaidh seachad—gu 'm bu gheal do na daoine còire bha 'ga cur d' ar n-ionnsudh; ach tha eagal orm gu 'n do thréig sin oirnn a nis. Bha 'm Bàilli ag ràdh an la-roimhe nach tigeadh deann tuille dhi do'n dùthaich.

ALAST.—Ma tà ma thogair! 's mì tha toilichte a chluinntinn; agus bu mhaith do 'n dùthaich mur a tigeadh na h-uiread dhi.

AIL.—Obh òbh! 's furasda dhuibhse aig a' bheil crodh a's caoraich, agus a thuilleadh air a sin, tochar na mnatha fhathast sa' chiste ghuirm, gun aon *not* a phronnadh dhe, bruidhinn san dòigh sin; ach nam biodh sibh mar tha mise, gun sgillinn ruadh fhaicinn

eadar dà cheann an ràidhe, na pàisdean leth-rùiste, agus a'glaodhaich airson a' bhìdh nach 'eil furasd' fhaighinn doibh, agus am maor a' glaodhaich airson a' mhàil nach urrainnear a chur cruinn, bhiodh atharr-acha' sgeòil agaibh; bhiodh sibh glé thaingeil airson min fhaighinn an nasgaidh. Ann am bharail-sa 's i beannachd a's mò a thainig an caramh na Gàidhealt-achd o'n a chuir mi ad mu m' cheann, agus cha 'n 'eil fhios agam ciod a ni daoine bochda ma tha i nis air tréigsinn orra.

ALAST.—Ma tà, ged a bhiodh gach maor agus madadh san dùthaich air mo thòir, cha rachinn gus a' bhaigearachd, a dh' iarraidh na déirce, am feadh 's a bha 'n Tighearna 'gleidheil slàinte agus neart rium, 's cha mhò bhiodh mo chlann rùiste no acrach am feadh 's a b' urrainn domh an cosnadh a dheanamh. Gun teagamh rinn a' mhin a bha 'n sin fuasgladh air mòran a bha ann an càs. Rinn i maith tha mi 'g aideachadh; ach rinn i cron mar an ceudna. 'S beag nach d' rinn i uiread chron ris na caoraich-mhóra no na trì màil.

Ciamar so? Ciamar so? Cha chuala mi duine tuig-seach riamh a' labhairt a leithid do bhurrghsgaireachd, 's cha chreidinn aon fhocal deth ged a mhionnaicheadh fir an domhain e.

ALAST.—Creid no na creid thus' e, ach tha 'chùis mar tha mise 'g ràdhainn; tha iomad dearbhadh air gu bheil, agus tha thu féin a bhi 'n so an diugh air a' ghnothuch air an d' thàinig thu, 'na aon dearbhadh gu 'n d' rinn i cron.

AIL.—Cron! cha d' rinn i cron riamh dhomhsa, ach móran maith. 'S iomad bonnach tiugh, taiceil, agus mias mhaith bhrochain a bha againn dith; agus cha 'n

fhiosrach mi ciamar abha sin gu coire dhomh. Cha chuimhne leam dà shamhradh riamh san robh muinntir na dùthcha ann an cor co maith, co shocair shàsda 's a bha iad r'a linn; beag rath air an fheadhain a chuir stad oirre 'n tràsa!

ALAST.—Bha thu socair sàsda gu leòir air a tàillibh car dà shamhraidh; ach ciamar tha thu an diugh? thà am mèin na ceannachd, agus gun rud a ni a' cheannachd ann; thà gun bhiadh dhuit féin no do d' theaghlach, agus so uile chionn gu 'n robh dùil agad san earrach gu 'n robh muinntir na Galldachd gu bhi 'gleidheil lòn riut an nasgaidh. Mur bhith an fhiuthair mhosach so a bha agadsa 's aig feadhain eile, shaoithricheadh sibh am fearann agaibh féin, agus bhiodh an diugh am pailteas agaibh. Ach cha d' rinn sibh so; dhiùlt sibh tobar mairionnach a chladhach, sa' bhaoth dhòchas gu 'n gleidheadh caochain nam frasan samhraidh uisge ribh. Tha sibh a' toirt am chuimhne sgeul a leugh mi mu chù a bha o chionn fhada dol thar abhuinn, agus slinnein feòla aige 'na chraos; air dha sealltuinn san uisge chunnaic e an sin, mar a shaoil e, slinnein mòran bu mhò 's a b' fhèarr na 'm fear a bha aige, agus ghrad leum e sìos g'a ghlacadh, ach ghrad mhothuich e nach robh san t-slinnein mhór ach faileus an fhir bhig, agus am fear beag air a sguabadh air falbh leis an t-shruth; 's cha robh aig a' ghadhar bhochd ach donnalaich air son a bhaothaireachd féin. 'S ann dìreach mar so, Ailein, a rinn thusa 's do choimhearsnach; leig sibh seachad maith cinnteach, àiteachadh ur fearainn féin air son neo-chinnteas bhuilich, agus tha sibh an diugh a' caoidh ur n-amaideachd. Nach aidich thu a nis gu 'n d' rinn a' mhin coire dhuit?

Ail.—B' fhearr dhomh gun teagamh gu'n do chuir mi an tuille barra 'n uraidh; ach mur 'eil agaibh ri chur as leth na mine ach na dh' ainmich sibh, cha ruig sibh a leas na h-uiread a dheanamh g'a càineadh; sin aon rud a their mise ribh.

Alast.—Tha móran tuillidh agam fathast r'a chur a leth na mine. Cha 'n e amhàin gu 'n robh i 'na meadhon gu thusa agus feadhain eile fhàgail bochd air a' bhliadhna so, ach theagaisg i droch cleachdainnean duibh, do nach faigh sibh cuidhte r'a luathas. Tha sibh air fàs leisg, lunndach: tha sibh air fàs dibli, giùgcach, leògach, liosda. Tha na ficheadan, mar is maith tha fios agad, a tha nis ag iarraidh na déirce gun nàire gun athadh, le 'm b' fhèarr mun d' thàinig a' mhin Ghallda do'n dùthaich, an cruaidh-chàs bu mhò fhulang na gu 'm biodh a leithid do thilgeachan orra féin no air an sliochd; agus nach 'eil cron mór an sin? Cha 'n eil coire 's mò is urrainnear a dheanamh air an duine bhochd, na a thoirt air earbsadh á saothair a làmhan féin a thilgeadh air falbh, agus a thróm a chur air daoine eile; ach rinn a mhin Ghallda so ann an tomhas mór, agus 's ioma bliadhna bhios an dùthaich a' creanachduinn air. A' mhin mhosach! rinn i tuilleadh a bhriseadh spiorad nan Gàidheal na rinn latha Chuilodair 's an t-arm dearg.

Ail.—Tha mi creidsinn gu bheil iomad aon an diugh ag iarraidh cuideachaidh o'n coimhearsnaich a bu bheag a shaoileadh an seanairean a bhiodh ann; ach ciod a ni daoine 'nuair tha 'n éiginn 's an airc air greim a dheanamh orra? Freagraibh sin domh, Alastair.

Alast.—Tha 'n fhreagairt furasd' a thabhairt; ni an aire thoirt air an cosnadh mar bu chòir dhoibh a

dheanamh 'na thra, 's nan deanadh, cha bhiodh móran éiginn orra; ach so an rud nach dean sibh am feadh a ghabhas e seachnadh; chunnaic mi thu féin agus iomadh aon eile, chunnaic fir agus mnathan làidir foghainteach, a' caitheadh latha geal samhraidh mu 'n cuairt air a' mhin a bha n' sin; a' sgimileireachd mu thimchioll tigh a' mhinisteir; a' bleid 's a' bìlisdeireachd air eudann nam foirbheach, agus so uile airson na peice brònaich, a choisninn gu h-onorach anns an ùine sin a bha sibh a' cosd m'a déigh; gnothuch tàmailteach ann féin, agus gnothuch cronail dhuibhse, ged nach 'eil sibh 'ga thoirt fa 'near. Mur robh an t-airgiod agaibh airson lòn a cheannach bu chòir dhuibh saoithreachadh air a shon, agus bu chòir dhoibhsan a bha 'toirt seachad na mine obair iarraidh air a son, ged a chuireadh iad sibh a thaomadh na fairge.

Ail.—Da rìreamh fhuair sibh obair tharbhach air an son mu dheireadh, dol a thaomadh na fairge! Nach b' fhearr an cur a chùnntas gaineamh mhìn a' chladaich? Ach coma co dhiùbh, cha d' rinn iad sin, agus có bhiodh 'na bhurraidh co mór 's gu 'n saoithricheadh e airson an rud a gheibheadh e an nasgaidh, Alastair.

Alast.—Tha fios agamsa gu'n deanadh gach aon aig an robh spiorad glan, agus aig an robh gliocas airson a mhaith féin, mar tha mise 'g ràdhainn. Cha 'n 'eil e ceart no onorach dhuit a bhi 'tighin beò air saothair dhaoin' eile 'nuair tha thu comasach air t' aran a chosnadh dhuit féin; agus a thuilleadh air a so, b' fhearr dhuit gu mór a bhi 'g obair ged nach biodh aon pheighinn agad air a shon, na bhi 'd shlaod air chùl nan cnoc, no 'garadh do ladharan ris a' ghrìosaich, no 'toitdeadh tombaca, no ri clabhs mu naidheachdan na dùthcha ann

an tigh do choimhearsnaich, mar is bitheanta leat a bhi. Am fear nach 'eil a' cleachdadh na h-oibre gu riaghailteach tha e fuathach uimpe, 's cha chuir dad d'a h-ionnsuidh e ach an du-éiginn ; agus ni's miosa na sin, an uair a theid e rithe, cha dean e ach ro-bheag dhi. Seall air gillean an àite so 'nuair a theid iad gu Galldachd. Tha iad air an cur gu obair ghoirt, air slighean iaruinn agus nithean eile, agus, na boganaich bhochda, cha seas iad rithe car mìos ; seubaidh iad dachaidh a' gearan air a' ghalar so 's air a' ghalar ud eile ; ach na Goill tha iad gu slàn fallain aice, a' cosnadh an leth-chruin, no an tri tastain san latha, agus a' cur airgid anns a' bhanc. Ciod tha 'n so ach gu bheil iad cleachdta ri h-obair ? Cha 'n eil ni air bith ; agus chì thu uaithe so gu bheil e chum mòr bhuannachd do'n duine bhochd an cleachdadh so fhaighinn 'na thràth, a ghleidheadh a suas gu riaghailteach, agus an sin bidh e comasach air e féin a thoirt as ciod air bith cearna do'n t-saoghal do 'n téid e.

Ail.—Tha gun teagamh miagh air a' chosnaiche mhaith 's gach àite ; ach nam faighinn féin na ghleidheadh am biadh 's an t-aodach rium, cha rachainn do 'n mhachair gu siorruidh ; 's ann is eagallach an sùisdeadh a tha air na gillean bochda tha 'dol ann. 'Si 'n éiginn gu dearbh a bheireadh orm a leithid fhulang ; agus ged tha beagan éiginn orm an tràs, cha 'n 'eil fios, a dh' aindeoin ciod a tha 'm Bàilli ag ràdhainn, nach cuir am Fortan cobhair 'nar caraibh á cearna thaobh-eiginn air an t-samhradh so fathasd : feithidh mi mìos eile mun toir mi m' aghaidh ris na dubh-Ghoill.

Alast.—Sin an gnothuch, sin an leisg agus an amaideachd a tha nàdurra dhùit, air an neartachadh leis a

chòmhnadh a fhuair thu san dà bhliadhna dh' fhalbh. Tha thu 'g earbsadh as an fhortan, agus tha so a' toirt ort do dhleasnas a leigeil seachad. Ach an innis thu ciod a tha thu' ciallachadh leis an fhocal sin, *Fortan*, a tha cho bitheanta 'd bheulsa 's am beul dhaoin' eile? Cha chluinn mi am focal sin uair air bith gun duilichinn agus gun diomb; oir 'se focal gun tùr, 'se focal peacach a th' ann; cha 'n urrainn duit ìnnseadh ciod is seadh dha; ach ma tha thu a' ciallachadh ni air bith leis, an taobh a mach do Fhreasdal Dhé, a tha 'stiùradh agus ag orduchadh gach nì a tha 'tighin gu crìch, tha thu a' cur t'earbsa á nì-eiginn an taobh a mach do Dhia, tha dia-bréige agad. Agus ma 'se Freasdal an Tighearna tha a'd bheachd, tha thu 'n toiseach a' gnàthachadh ainm mearachdach agus neo-sgriobturail air; 's a thuilleadh air so, tha thu ciontach an amaideachd 's an an-dànachd 'nuair a tha thu a' sealltuinn ri còmhnadh uaithe-san 's tu fada o'n t-slighe air an d' àithn e dhuit gluasad. Tha fiuthair agad gu'n ullaich esan teachd-an-tìr dhuit an uair nach 'eil thu a' gnàthachadh nam meadhonan a chomharraich e féin a mach dhuit, an uair nach 'eil thu a' saoithreachadh air a shon; agus tha e 'na an-dànachd ro-pheacach a bhi 'smaoineachadh gu 'm builich esan beannachdan aimsireil no spioradail oirnn mur 'eil sinn gu dìchiollach agus gu cùramach 'g an iarraidh mar a tha e ag àithneadh dhuinn.

Ail.—Gu'n seall an t-Agh oirnn! 's ann agaibh tha 'chainnt; 's ann a dh' fheudas sibh dol do'n chùbaid, o'n a tha 'n eaglais an dràsd 'na bantraich. Cha 'n urrainn nach ann a tha fiuthair agaibh gu'n dean am ministeir ùr foirbheach dhibh, an uair a dheanadh sibh a leithid sin

de shearmoin mu fhocal faoin a tha aig a h-uile duine san dùthaich co maith a's agamsa.

Alast.—Tha fiuthair agam, no gu sònruichte tha déigh agam a leigeil fhaicinn dhuit-sa co mearachdach 's a tha e 'bhi 'cleachdadh nam focal sin, *Fortan*, *Agh*, *Maitheas*, agus an leithidean eile; co faoin 's a tha e a bhi 'cur earbsa asda; a theagasg dhuit gu 'm bu choir dhuit earbs' air son soirbheachaidh amhàin á t' oidhirpean dìchiollach onorach féin air am beannachadh leis an Ti uile-chumhachdach. *Fortan* a's Agh! ciod a ni iad so air do shon? C' àit am faigh thu iad, no ciod iad? nithean co faoin ri aisling na h-oidhche, gun stéigh gun ghrunnd; 'se 'bhurrchais a bhi idir 'g an ainmeachadh; agus gheibh thu mealladh dòchais a cheart cho mòr ma bhios tu a' smuaineachadh gu bheil muinntir na Galldachd a' dol a ghleidheadh lòin riutsa agus ri lunndairean eile. Tha thu cho comasach air t' aran a chosnadh's a tha iadsan; tha thu gu leathann làidir, gu slàn fallain, agus c' arson nach cothaich thu mar dhaoin' eile? 'Se so crannchur gach aon againn, "Le fallus do ghnùise coisnidh tu t' aran;" tha e air a ràdhainn ris gach aon do shliochd Adhaimh. "Am fear nach oibrich na h-itheadh e," agus "na bithibh leisg ann an gnothuichibh," tha e air a ràdhainn leis an ùghdarras cheudna; tha e air a ràdhainn cuideachd gu 'n dean "làmh an dìchiollaich beairteas." Thoir thusa 'n aire do na nithibh so; dìchiollach, saothaireach gu t' aran a chosnadh, agus an sin bidh tu air slighe do dhleasnais, an sin bidh tu comasach air do theaghlach 's tu féin a ghleidheil a suas; ach na cluinneam guth gu bràth tuille mu'n *fhortan,* mu'n *déirce* no mu'n *mhin Ghallda.*

## LITIR O'N CHUAIRTEAR CHUM EACHAINN THIRISDNICH.

EACHAINN,

Gheall mi anns an àireamh mu dheireadh do 'n Chuairtear barrachd innse dhuit mu dhéibhinn nam bailtean móra bha air an tìodhlacadh fo luaithre theinntich Bhesubhiuis, agus co fada air an cleith agus air am falach o shealladh an t-saoghail.

Cha 'n eil fios cinnteach c'uin a thogadh *Pompeii* agus *Herculaneum;* ach cha 'n eil teagamh nach robh iad 'nam bailtean móra, agus aimneil ann an eachdraidh, fada roimh linn Chriosd. Bha iad dlùth do ìochdar na beinne, an cois a' chladaich air bàgh *Naples.* Bha abhuinn mhór leathann agus dhomhain a' siubhal seachad air *Pompeii,* air an robh luingis-mhalairt gu lionmhor a seòladh. Bha guala Bhesubhiuis air a còmhdachadh le tighean móra rìomhach eireachdail, agus fion-liosan mu 'n timchioll, air chor agus gu 'n robh cliathach na beinne a b' fhaisge do'n fhairge, mar aon bhaile, mór, eireachdail, farsuing, saoibhir. Cha robh cearn do 'n t-saoghal a b' àille agus a b' fhallaine na so. Bha uaislean agus daoine saoibhir o gach dùthaich a chòmhnuidh ann air son an slàinte, do bhrìgh àilleachd agus fallaineachd an àite. Ach 's beag a bha fios aca mu 'n teine bha nis air 'fhadadh mu mheadhon na beinne bha os an cionn-san, agus an sgrios oillteil eagalach a bha 'feitheamh orrasan a bha 'chomhnuidh m' a timchioll.

Air a' 24 latha do cheud mhìos an fhogharaidh A.D. 79 's e sin ri ràdh annaoi-deug agus tri ficheadamh bliadhna

do linn Chriosd, mhothuich muinntir *Phompeii* neul dorcha os cionn mullach na beinne. Bha an neul so air chumadh craoibhe mhòir, ag éiridh suas gu dìreach ceud troidh ann an àirde, gun gheug gun mheanglan, agus 'na dhéigh sin a' sgaoileadh a geugan a mach gu fada farsuing air gach taobh. Bha an neul so air uairibh dubh, dorcha, agus ann an tiota chiteadh e dearg theinnteach, lasarrach, le gach dath tha sa' bhogha-fhrois. Bha a' bheinn a' beucaich gu h-oillteil, agus air uairibh air chrith o 'bràigh gu a bunchar, co mór 's gu 'n do thuit móran do na tighean. Ghabh muinntir na dùthcha eagal, agus thòisich iad air teicheadh, ach 's gann a bha fios aca c' àite. Bha frasan do éibhlibh dearga lasarrach a nis a' tuiteam co tiugh ri clacha-meallain sa' gheamhradh. Bha móran do na luingis a bha 'mach sa' bhàgh r' a theine; bha, cha 'n e amhàin dòirneagan do chlachan teinnteach a' tuiteam as na speuraibh, a bha air an sgeith a mach as a' bheinn, ach creagan móra, 's gach aon diubh co dearg ri aona chaoran a thainig riamh a mach á meadhon gealbhain. Bha 'n fhairge fo bhuaireas eagalach, a' tràghadh an dara h-uair astar mór a mach, agus a rithist ann an tiota beag ag at 's ag éiridh suas thar an fhearann ri guala na beinne, le gàir agus toirm uamhasach. Bha 'n oidhche anabharrach dorcha, gun ghealach gun reull r' a fhaicinn, ach air uairibh, dhìreadh lasair àrd, agus dealradh á fìor mhullach na beinne, leis an robh an dùthaich uile air a soilleireachadh co mór 's ged bu mheadhon latha bhiodh ann, agus ann an tiota 'na dhéigh sin bhiodh an lasair so mar gum biodh i air a smàladh, agus thigeadh an dorchadas bu duibhe, le frasan do luaithre dhorcha agus do phronnusc, nach b' urráinnear a

sheasamh, agus leis na bhàsaich na mìltean. 'S ann le so a mhilleadh a' chuid bu mhò do shluagh Phompeii. Tha cùnntas againn air so le neach a bha làthair agus a fhuair as, *Pliny* òg, ann an leabhar a dh' fhàg e agus tha againn air mhairionn. Anns an leabhar sin tha cùnntas eagnaidh, pongail air a' mhilleadh sgriosail uamhasach so. Bha 'n dùthaich uile air a tìodhlacadh fo 'n luaithre ghil mar gum biodh i fo shneachda. 'S ann fo 'n luaithre so agus fo na h-éibhlean so a bha Pompeii air a sgrios. A thaobh *Herculaneum,* thainig tuil do stuth loisgeach thairis air, mar iarunn air a leaghadh, a thainig mar abhuinn mhòr dhearg-loisgeach a nuas air an àite, agus a thug sgrios agus bàs 'na cois; ach 's ann leis an luaithre aotruim dheirg a mhilleadh *Pompeii.* Bha 'n t-àite sin, air a thiodhlacadh mar a chithear tighean buaile fo shneachda; ach am baile eile mar gum biodh sligean air an tìodhlacadh ann am bùnchar àth-cheilp an dèigh dhi ruith.

Fad shè-ceud-deug tri fichead agus sè-bliadhna-deug, bha Pompeii air a chleith o shealladh an t-saoghail, air a thiodhlacadh fo 'n luaithre thainig a nuas o mhullach na beinne; agus cha 'n eil os cionn ceithir fichead bliadhna bho 'n a thòisich daoine air an luaithre so a rèiteachadh agus a ghiùlan air falbh, chum sealladh a ghabhail air a' bhaile—dìreach mar gum faiceadh tu daoine le sluasaidean a' réiteachadh as an rathad cuithEachan sneachda, leis an robh bothain chaorach no ghobhar air an còmhdachadh an àm gaillinn. O 'n àm sin chaid mòran airgid a chosg ann an togail air falbh na luaithre so, agus ann an réiteachadh nan sràidean agus nan tighean a bha air an cleith; agus is iomad sealladh iongatach a fhuaradh an lorg na saoithreach so.

Bha dion-bhalla làidir ceithir thimchioll air *Pompeii* do chlachan anabharrach mór, cuid diubh deich troidhean air fad, ceithir troidhean air leud, agus trì troidhean gu leth air tiuighead, agus am balla eadar dà agus trì fichead troidh air airde. Tha na sràidean aimhlean, ach tha cuid do na tighean fior eirachdail. Tha dealbhan air am faotainn air ballachan nan tighean, air a' bheil gach dath co ùrar àillidh 's ged a b' ann a' bhliadhna 'n uraidh a rachadh an tarruing. Tha eairneis nan tighean air chumadh agus air dhreach anabarrach eireachdail, air chor's gur h-e 'n cumadh ceudna tha iad a nis a' gabhail airson eairneis nan tighean a's rìomhaiche san rìoghachd. Tha na teampuill agus na tighean-cluiche farsuing snasmhor, ciatach. Tha ochd fichead acair fhearainn taobh a stigh do bhaile Phompeii. Tha eireachdas nan tighean-ionnlaid, 'se sin far am bi iad 'gam fairceadh féin, a' toirt bàrr air aon tighean do 'n t-seòrsa so tha anns an Roinn-Eòrpa ; tha na soithichean creadha gu h-àraidh, maiseach agus eireachdail. Fhuaras fàinneachan òir agus ailbheagan àillidh, le clachan àillidh annta, a tha ro-phrìseil. Anns na bùithean fhuaras buinn òir agus airgid, builinnean arain 'nan smùr ; ann an aon bhùth fhuaras os cionn da fhichead bonn do dh'airgiod geal, agus ceithir cheud deug bonn do umha no do phrais. Fhuaras dealbhan a tha 'leigeil ris cuid do chleachdainnean nan lìnntean sin, a tha anabarrach iongatach gu h-àraid mu shaobh-chreideamh agus saobh-chràbhadh nan amanna dorcha sin, mu na h-ìobairtean a bha iad a' tairgsinn, agus an dòigh anns an bu chleachdadh dhoibh so a dheanamh. Tha seòmair nan sagart r' a fhaicinn, agus na soithichean anns an robh am fion air a chumail. Os cionn ard-

dorus nan tighean tha ainmeannan na feadhnach a thog iad, agus a' cheaird a bha iad a' leantuinn. Tha ìomhaighean agus dealbhan snaighte do gach seòrsa agus ann am mór lìonmhoireachd air am faotainn san àite so: ach tha cuid diubh a' toirt duinn beachd brònach air cleachdainnean peacach, salach, an t-sluaigh a bha a' tàmh ann am *Pompeii*—gu h-àraid dia-bréige an Oil agus na Misg, agus baindia a' Ghaoil, tha an dealbhan salach sin r' am faotainn anns gach àite.

Tha mòran do na làraichean briste ann am Pompeii, a leigeas ris duinn gu'n robh clachaireachd, saorsainneachd, agus iomad ìnnleachd eile anns na h-amanna sin co fada air an aghaidh 's a tha iad a nis, mur robh móran na b' fhaide. Cha'n eil aig banrigh Bhreatunn tigh-ionnlaid is àille na bha aig a' chuid bu lionmhoire do mhuinntir *Phompeii.* Lìonadh e leabhar mór beachd ceart a thoirt air na tighean-ionnlaid sin amhàin. Bha aon tigh ionnlaid anns an robh àiteachan-snàmh do uisge teth agus fuar, dlùth air dà mhìle troidh air fad, agus cóig ceud-deug àite-suidhe do mharmor geal san àite so, agus seòmraichean airson leabhraichean anns am faodadh na mìltean suidhe a leughadh. Cha'n eil e comasach beachd ceart a thoìrt ann an cùnntas aithghearra mar so, air àilleachd agus eireachdas an àite so, anns am faodadh ochdceud-deug pearsa bhi 'gan ionnlad féin air an aon ám, agus seòmar fa leth aig gach aon. Tha teampuill ann airson gach dia-bréige d'an robh iad 'nan aineolas a' deanamh aoraidh; ach bha na tighean-cluiche eireachdail dreachmhor os cionn gach seòrsa eile thighean; air an togail do mharmor geal, air an snaigheadh gu h-àillidh, agus anns am faodadh deich mìle pearsa suidhe san aon am.

Bha 'n t-uisge air a ghiùlan feadh a' bhaile ann am pìoban creadha, agus tha e soilleir gu'n robh mór phailteas do'n uìsge 'b 'fhèarr aca anns gach cearn do'n bhaile. A réir coslais bha na sràidean aca gun chabhsair, agus le so salach, oir tha clacharain lìonmhor romhpha air am b' àbhaist do'n t-sluagh dol thairis, agus iad féin a chumail as a' chlàbar. Chladhaicheadh a stigh do thigh lighiche, anns an d' fhuaradh gach cungaidh a bhuineadh d' a cheird ann an soithichean gloine, agus tha cuid fhathast diubh air mhairionn. Tha tighean-fuine ann anns an robh an t-aran air a dheasachadh, lìonmhor; iomad muilionn a bha air an tionndadh le neart dhaoine agus asal; agus fhuaras mòran do nì cosmhail ri ùir mhìn, a thuig iad le deuchainnean, gum bu mhin chruineachd a bh' ann. 'S ann sa' bhaile mhór so bha 'n duine ainmeil sin, Sallust, a chomhnuidh, a sgriobh iomad leabhar a th' againn, agus tha làrach a thighe r'a fhaicinn.

Fhuaras, mar an ceudna na h-àiteachan-amhluic anns an robh luaithre nam marbh air a càramh. Tha mòran diubh so air an togail do mharmor geal, agus air an snaigheadh gu h-eireachdail. Anns na linntibh sin bu chleachdadh leo 'sna dùthchanna m'a bheil sinn a' labhairt, na cuirp a losgadh air grìosaich mhóir do chonnadh, an luath a chruinneachadh, agus a cur ann an crogan creadha, agus sin a chàramh san ùaigh. Bha an teine no a' ghrìosach air an robh cuirp nam marbh air an losgadh, mór agus cosdail, do réir saoibhreas an duine a chaochail. B'e an caraid bu dlùithe air an robh mar fhiachaibh a lasadh; agus nuair a b' àill leo ard urram a thoirt do neach air bith, bha eich a's crodh a's caoraich, eòin agus columain, air an tilgeadh sa'

E

ghrìosaich mhóir, agus air an losgadh maille ris a' chorp. Bha'n luath an sin air a cruinneachadh, air a tasgaidh suas ann an soitheach creadha, latha-cuirm air a chumail, agus an sin an crog creadha air a chàramh san uaigh. 'S iomadh aon dhiubh so a gheibhear air feadh na Gàidhealtachd, anns gach cearn dhi, o'n àm anns an robh na Rómanaich 'nar measg a thug a stigh an cleachdadh so.

Fhuaras mòran do leabhraichean, air neo rolan do sgrìobhadh, am measg làraichean briste *Phompeii* agus *Herculaneum;* ach air dhoibh a bhi co fada air an tìodhlacadh, tha e duilich an toirt as a chéile: tha iad mar gum biodh iad air an losgadh ann an àmhuinn. Tha nis dlùth do thrì ceud rola air am faotainn; tha cuid diubh mu lusan; cuid mu chungaidhean leighis, agus móran diubh nach d' fhuaras fhathast a mach. Ach do na h-uile nì a fhuaradh san àite so 's iad na lòchrain àillidh eireachdail, na nithe is iongataiche. Tha iad so do gach cumadh: chunnaic mi móran diubh ann an Lunnuinn, agus cha'n fhaca mi riamh an leithid. 'S ann air chumadh na feadhnach so tha iadsan tha nis r' am faicinn ann am pàilliunaibh rìghrean an t-saoghail air an deanamh. Ach 's éiginn domh stad: cha b'e 'n leabhar beag faoin a chumadh na tha r'a innseadh mu 'n bhaile-mhór so, a bha dlùth do dh-ochd-ceud deug bliadhna air a chleith o shealladh an t-saoghail; ach ann an aon oidhche thainig sgrios air. Ceart mar thachair ann an làithibh Noah, bha iad ag ithe 's ag ól, a' pósadh 's a' toirt seachad am pòsadh—ach thainig an tuil theinnteach orra, agus mhilleadh iad gu léir. Cia uamhasach cumhachd an teine lasaraich sin a th' ann am meadhon na talmhainn! Tha daoine foghlumte 'm

barail, mu thuaiream deich mìle fichead sìos o uachdar na talmhainn, nach 'eil r'a fhaotainn ach aon fhairge loisgeach, theinnteach, do stuth air ghoil le teas gu mòr na's mò na aon teas is urrainnear a thogail le daoinibh anns an fhùirneis a's cumhachdaiche 'shéideadh riamh air uachdar an domhain; agus tha iad air bharail gu bheil na beanntan loisgeach sin mar àiteachan tha air am fosgladh le freasdal an Tì ard agus ghlòrmhoir a chruthaich an domhan 's na bheil ann, chum seòrsa faochaidh a thoirt do na lasraichean eagalach sin, gu leigeil leò ruith thairis mun sgàineadh an saoghal—gu bheil iad cosmhail ris na tuill a chithear ann an soitheach-smùid, a dh' fhosglar an dràsd 's a rithist chum boile na toit a leigeil as, mun sgàineadh an coire-mór anns a' bheil an t-uisge goileach. Tha tuille mór agam ri ràdh mu na beannta loisgeach so—ach creid mi, cha chuirinn ann am chùnntas ach smior na firinn, anns am faod thu làn earbsa 'chàramh. Mun dùin mi 'n litir so mu dhéibhinn Phompeii, 's éigin domh a thoirt fa 'near cia iongatach an nì rìoghachdan agus dùthchannan, agus daoine 'ràinig air ìnnleachdan eile, co deas, agus a thug ann an ioma dòigh bàrr oirnn ann an eireachdas, cia tur-aineolach 's a tha iad mu nithe spioradail! cìa neo-thùrail amaideach! Is firinneach a labhair an t-abstol Pòl, Cha b' aithne do'n t-saoghal tre ghliocas Dia.

C' aite 'bheil an duine glic? c' àite 'bheil deasboir an t-saoghail so? Nach d' rinn Dia gliocas an t-saoghail so 'na amaideachd.

Cia mór an t-aobhar taingealachd a th' againn gu'n d' rugadh sinn ann an linntibh is fèarr, gu'n d' éirich oirnn grian an àigh le leigheas fo a sgéith! Feucham-

aid nach bi e 'na chulaidh-dhìtidh dhuinn gu'n d' thainig solus a dh' ionnsuidh an t-saoghail, ach gu'n do roghnaich sinne dorchadas do bhrìgh olcas ar n-oibre.

Slàn leat air an àm
'S mise do charaid dìleas
CUAIRTEAR NAN GLEANN.

---

## CÒMHRADH.

CUAIRTEAR NAN GLEANN AGUS EACHANN TIRISDNEACH.

CUA. — Na phill thu Eachainn! Cha riaghailtiche thig a' ghealach ùr oirnn uair sa' mhìos, na chithear thusa ann an Glaschu.

EACH.—Chithear mise, le 'r cead; ach có chunnaic a' ghealach? Ma tha gealach agaibh, 's e mo bharail gu bheil i am bitheantas san earra-dhubh. 'S minic a thog mi mo shùil air a tòir, ach sin sealladh nach faca mi fhathasd 's cha 'n iongantach leam, 's iomad neul tiugh dorcha, salach, 'tha eadar sibhse 's a gnùis ghlan fhlathail. 'Saoil sibh nach do smuaintich mise 'n oidhche roimhid gum faca mi, mu dheireadh, gealach Ghlaschu. Bha mi 'gabhail air m' aghart gu ceann sràide, bha 'n oidhche dorcha duaichni; bha mi a' slugadh na toite mar a b' fhearr a b' urrainn domh, agus faicear, mar a shaoil mise, a' ghealach làn 'na h-àirde shuas anns na speuraibh mu m' choinneamh. "Tha so," arsa mise, "'na nì iongantach, gealach làn an Glaschu 's nach 'eil aca ach a' ghealach ùr a nochd an Tirithe." Ach ciod a th' agaibh air, ghabh mi air m'

aghart. Dh' fheuch mi 'fhaicinn an robh bodach-na-gealaiche cróm a' càramh a chuarain mar a b' àbhaist da; ach an àite sin 's ann a chunnaic mi uaireadair mòr gu h-àrd sna speuraibh! Stad mi—shiab mi mo shùilean le muilchin mo chota-mhóir, ach 's ann a bha 'n t-uaireadair air a shoilleireachadh leis an t-solus dhruidheil sin ris an can sibh *gas*, agus an àite bhi crochte anns na speurabh shuas 's ann a thuig mi gu 'n robh e ann an turraid àrd eaglaise. "Bu tù," arsa mise, "gealach nan tràth da rìribh."

CUA.—Na shocruich do cheann fhathasd, Eachainn, an déigh gleadhraich a' charbaid iaruinn? Tha cuimhn' agad bha do cheann san tuainealaich o'n lá mu dheireadh a bha thu san àite so.

EACH.—Ma tà, le 'r cead, cha' bu lugha a' bhreisleach anns an robh mi 'n raoir—chunnaic mi sealladh a thug bàrr air an each iaruinn fhathasd.

CUA.—Tha mi 'tuigsinn; bha thu 'g amharc Beinn Bhesubhiuis, a' bheinn theine.

EACH.—Thachair sibh air—bha mi sa cheart àite. B'i beinn an uamhais i da rìribh; ach 's maith leam gu 'n d' thainig sibh thairis air a' chùis, oir cha do thuig mi gu ro mhath mòran do 'n ghleòramas a bha r'a fhaicinn, agus chuir mì romham mìneachadh iarraidh oirbh air cuid do na nithibh.

CUA.—'Se do bheatha, Eachainn, innis domh na chunnaic thu.

EACH.—Chaidh mi le Niall mo mhac, agus balach eile 'dh' amharc a' ghnothuich so. Lean sinn sruth mòr do shluagh a bha' gabhail an rathaid, gus an d'ràinig sinn cachailea mhór, far na thog iad a' chìs. B'i sin a' chachailea rionnagach! Ma bha aona chrùisgein

crochte ri ursanna na cachailea so, agus air geuga nan craobh air gach taobh do 'n t-slighe air an robh sinn a' siubhal, bha mìle ann, agus gach aon diubh laiste. Tha mise 'g ràdh ribh gum bu shealladh bòidheach e. Cha b' e 'm beagan ùillidh a chosd iad.

Cua.—An ann do dh'iarunn a bha sligean nan crùisgeanan?

Each.—Iarunn! Cha 'n ann da rìribh, ach do ghloine loinnearach as am faodadh a' bhan-righ féin a fion òl. Ghabh sinn air ar n-aghart. Thainig a nis oirnn ceòl milis fonnmhor, agus cha b' e sin ceòl an aon fheadain; bha còisri chiùil le gach inneal a chunnacas no a chualas riamh, a' cur dhiùbh. Bha a' chuideachd a' cruinneachadh—anabharra sluaigh—thuirteadh ruinn gu 'n robh trì no ceithir do mhìltean ann, do gach seòrsa: cuideachd eireachdail air m' fhocal. Thainig sinn gu bruaich air na sheas sinn, calg dhìreach mu chóinneamh na beinne mòire, agus dluth do lochan mara aillidh air an robh iomad bìrlinn chaol, rìomhach, a' snàmh. Chuala mi ainm an lochain so, ach dhi-chuimhnich mi e.

Cua.—Bàgh *Naples*—cala co àillidh thèaruinte 's a tha air uachdar an t-saoghail.

Each.—Bha baile mór taobh eile 'chaoil so, an cois na tràghad, cosmhail ris an Oban no Tobarmhoire, nuair tha duine 'seòladh a stigh do na h-àiteachan sin, ach gu 'n robh na sràidean 's na tighean rìoghail air chumadh ro-neònach, eu-coslach ri aon tighean a chunnaic mi riamh.

Cua.—Na cuireadh sin iongantas ort Eachainn thogadh cuid do na tighean sin air am faca tusa samhladh no dealbh, o chionn dà mhile bliadhna, agus 's e

ainm an dara baile-mòr *Pompeii*, focal tha 'ciallachadh, *Baile na h-uaill;* agus ainm a' bhaile eile, *Herculaneum* 's e sin ri ràdh, baile *Hercules*, duine bha ainmeil 'na lìnn 's 'na latha féin; gabh air t' aghart.

EACH.—A suas o chùl a' bhaile-mhóir so, thòisich Beinn Bhesùbhiuis air éirigh; agus ged a b' eòlach mise air beanntan Gàidhealtachd na h-Alba o m' òige——

CUA.—Air t' athais, Eachainn; ciod a' bheinn is àirde tha 'n Tirithe?

EACH.—Ud ud! Cha ruig sibh a leas tighin cho teann orm; bha mise 'buachailleachd a'm òige sa' Chnoc-Mhuileach, agus ag iasgach an sgadain an Loch Sgabhaig san eilean Sgitheanach; agus bha mi 'dol air m' aghart a ràdh gum bu duilich a thoirt orm a chreidsinn gum bu shamhladh, no dealbh, a bh' ann idir: cha 'n fhaca mi riamh àite bu chosmhaile ri Coir'-uisg, an Loch Sgabhaig. Bha béinn os cionn beinne, 's iad ag éiridh gu àirde nan spéur; bha glinn a's coireachan dorcha domhain mu 'n timchioll; ioma stùc àrd eagalach, ioma cas-chreag, agus garbhlaichean corrach o'n tionndadh fiadh nam beann air falbh le geilt. Bha mi 'deanamh dheth gu 'n gabhadh e leth-latha fada samhraidh dhomh direadh gu mullach na beinne a b' àirde.

CUA.—Cha 'n iongantach sin, oir tha a' bheinn mu cheithir mile troidh air airde os cionn na fairge.

EACH.—Nach e sin a bha iad ag ràdh; ach 's e 'chuis-iongantais orm ciamar a b' urrainn iad a thoirt air an t-samhlachadh, no an dealbh, amharc co àrd, agus ar fradharc a mhealladh mar a rinn iad. Cha b' urrainn domh 'thoirt orm féin a chreidsinn nach robh

a' bheinn féin, agus an tìr mu 'n cuairt dhi mu choinneamh mo shùl. Bha 'chuid eile mar obair dhruidheachd dhòmhsa. Bha nis an deatach a' tòiseachadh, agus bha i a' cinntinn na bu duibhe agus na bu dòmhla, gus mu dheireadh an d' thainig boillsge dealanaich mu ghuala na beinne móire, tein-athair a shoilleirich o mhullach na beinne g'a bun. 'Na dhéigh sin thainig tàirneanach co àrd eagallach 's a chuala mi riamh. Chlisg mi! Cha do chuimhnich mi idir gur h-obair dhaoine bha ann; agus bha sgàth orm gu 'n d' thainig iad mar bhreitheanas, airson donadais na feadhnach a bha cho dalma agus samhlachadh a dheanamh air oibribh mór na cruitheachd. Ach thainig dealanach air muin dealanaich, le torrunn spéur a dhùisg Mactalla anns gach creig a's cnoc a's sliabh san t-sealladh; ach cha 'n urrainn domh beachd a thoirt duibh air na leanas.

Cua.—Gabh air t' aghart Eachainn, 's math a gheibhear thu.

Each.—Thòisich a nis tururaich oillteil am meadhon na beinne, beucaich agus torrunn fior uamhasach. "Ma tha so 'na shamhlachadh firinneach air a' chùis," arsa mise rium féin, "cha bu chulaidh-fharmaid na cluasan a bhiodh fada 'n coimhearsnachd na beinne so féin."

Cua.—Cha robh san tururaich a chual' thusa, agus anns an torruinn, ach faoineas, an coimeas ri beucaich na Beinne air an robh an samhlachadh. Dh' fhaodadh tu co math srann an t-seillein riabhaich air feasgar samhraidh a choimeas ri gàir eagallach a' chuain ri gaillionn a' gheamhraidh, no tathunn a' choin a' choimeas ri gunnacha-mór Ionarlòchaidh air latha breith an

rìgh! Cha 'n eil e comasach do neach beachd ceart a bhi aige air an fhuaim a thig o 'n bheinn so, nuair tha i a' brùchdadh a mach teine. "Smuaintichibh," arsa fear a bha dlùth dhi 'nuair bu choimhiche i, "gu robh doinionn ghailbheach a' gheamhraidh, toirm atmhor a' chuain mhóir, torrunn speur agus collaid ghunnacha-móra, air an aon àm a' deanamh co' fhuaim eagalach le chéile. Ged a bha sinn," ars' esan "dà mhìle-dheug air astar, bu chulaidh-uamhais an fhuaim; agus sè mìle bho 'n bheinn, chitheadh tu snàthad chaol air an t-sràid air mheadhon-oidhche!"

EACH.—Ma tà air m' fhocal, cha b' olc an fhochaid a rinn iad air a' chùis, ach gu h-àraidh nuair thòisich na sradan agus an lasair. Air uairibh bha mar gum biodh dòirneagan do chlachan dearga loisgeach air an tilgeil suas o mhullach na beinne, àirde mhòr sna speuraibh le gleadhraich eagalach, agus bha stuth leaghta a' sruthadh a nuas 'na chaoiribh dearga air slios na beinne, agus is ann an sin a bha 'n fhuaim thar tomhas; agus anns an neul os cionn beul an t-sluic chìte air uairibh 'gach dath bhios ann am breacan.' Bha mar gum biodh sruthan do stuth leaghta a' ruith a nuas o mhullach gu bonn na beinne; agus le neart nach b' urrainnear a chasgadh, a' milleadh, a' losgadh, agus o' lóm-sgrios gach ni a thainig 'na rathad; agus chìteadh am maoim-sléibhe so a' sgoltadh as a chéile 'na shruthaibh air gach taobh, mar bha creagan agus cnuic a' cur grabaidh air 'na dheann-ruith mhìlltich.

CUA.—'S ann ceart dìreach mar sin a tha Bhesubhius, agus tha cuid do na sruthain theinnteach sin air am faca tusa samhladh lethmhile air leud agus cóig mìl' air fad. Tha luchd-turuis ag ìnnseadh dhuinn, gu

bheil na steallan lasarach, agus na clachan teinnteach sin air am faca tu samhladh, air an tilgeadh os cionn mìle troidh, agus, air uairibh os cionn dà mhìle troidh, dìreach a suas anns an athar os cionn mullach an t-sléibh.

Each.—Ach, a Chuairteir rùnaich, 's e 'chuid do 'n t-samhladh so is mò chuir gu smuainteachadh mi, cor nam bailtean mór aig bun na beinne. Bha gach solus a nis air a smàladh, agus sluagh nam bailtean-mòra 'nan suain—thainig aon abhuinn do stuth leaghta nuas air *Herculaneum,* agus lìon e gach sràid! thiodhlaic e 'm baile gu buileach as an t-shealladh. Bha 'n stuth dìreach coslach ri Ceilp dhearg leaghte air ruith. Thainig aona mhaoim-sléibhe mòr do'n stuth uamhasach sin a nuas air a' bhaile so, agus cha robh mùr no turaid, no mullach tighe r' a fhaicinn ann am prioba na sùl!

Cua.—'S ann mar sin féin a thachair e; thainig lom-sgrios air a' bhaile-mhór sin mar tha thu ag ràdh le stuth leaghta; agus bha e air an là-maireach mar aon achadh lóm, air a chòmhdachadh, mar gum b' ann le brat iaruinn, agus chaochail an sluagh a bha 'ga thuineachadh, gu buileach. Leis a so tha e co duilich an stuth so a chladhach air falbh, no tolladh a stigh do 'n bhaile so 's ged a bhiodh daoine 'spealgadh nan creag;—ach cha 'n ann mar sin a mhilleadh Pompeii.

Each. — Chunnaic mi sin san t-samhladh air a' bheil sinn a' labhairt. Thainig mar gum biodh cur a's cathamh do luaithre dheirg agus do dh'éibhlean loisgeach a nuas air mullach a' bhaile sin, agus bha a shràidean agus a bhailtean rìomhach air an tìodhlacadh fo 'n luaithre mar a chithe' tu bothain bhuaile, air

àiridh monaidh, air am falach fo 'n t-sneachda. Thainig an sin aona bhoillsgeadh mòr do theine lasarrach a nuas o mhullach gu bun na beinne. Ràinig an lasair na luingis a bha sa' chala, agus chaidh iad ri theine; thug a' bheinn mhòr aon uspag uamhasach mar gum biodh i ann an spàirn a' bhàis. Gun teagamh chlisg mi air m 'ais le seòrsa do gheilt. Ann an tiota chaidh an lasair as, sguir an tàirneanach agus an tururaich—phìll dorchadasna h-oidhche—bhasàmhchair mhòr ann—tharruing an sluagh an anail, agus chluinneadh sibh osnaichean 'nam measg. Ach ghrad thòisich a' chòisir-chiùil—chualas an gàire agus a' bhruidhinn, agus dh' fhalbh iad uile dhachaidh, làn thoilichte leis an t-sealladh a chunnaic iad. Agus a nis, a Chuairteìr rùnaich, innis do c' uin a thachair so? c' uin a mhilleadh *Pompeii* agus *Herculaneum*, agus c' uin a fhuaradh a rìs a mach iad? Air m' fhocal chuir e cianalas orm—oir b' uamhasach an sealladh e, eadhon ann an samhladh féin.

Cua.—'S tù dh' fhaodadh a ràdh. Thainig sgrios air mar thainig air Sodom agus Gomorrah, agus dìreach mar thig fa-dheòidh air an t-saoghal. Cha 'n eil ùin' agam an dràsd air cùnntas thoirt duit mu thimchioll an dòigh anns an d' fhuaradh a mach *Pompeii*, mar a chladhaicheadh a stigh ann, agus mar a rannsuicheadh e, agus na nithe a fhuaradh ann, an déigh dha 'bhi seachd-ceud-deug bliadhna air a thìodhlacadh fo'n luaithre; ach feuchaidh mi so a dheanamh ann an litir a t' ionnsuidh anns an ath àireamh do 'n Chuairtear. Tha thu ag ràdh gu 'n do dhùisg an sealladh a chunna' tu iomad smuain chràbhaidh a' t' inntinn. Ciamar a b' urrainn da gun so a dheanamh? oir nach robh e ann

an càileiginn 'na shamhladh air latha mór eagallach an Tighearna, nuair thig an t-aingeal cumhachdach a nuas o nèamh, air sgeadachadh le neul agus bogha-frois m'a cheann, 'aghaidh mar a' ghrian, agus a chasan mar phosta teine; cuiridh e a chas chlì air an talamh; glaodhaidh e le guth ard mar sheachd tàirneanaich, agus togaidh e a làmh gu nèamh agus mionnaichidh e Airsan a tha beò gu saoghal nan saoghal, nach bi aimsir ann ni's mò. Ach ciod an samhlachas is urrainnear a thairgseadh air uamhasan an latha mhóir sin? Cha tugadh Beinn Sinai féin, le a crith-thalmhainn agus a tàirneanaich agus a dealanaich, agus a dorchadas agus a doinionn, ach mar shamhladh faoin air—an là am bi aibhnichean pronnuisc a' ruith anns na claisibh a thréig na h-uisgeachan; an latha, mar tha Isaiah ag ràdh (34 . 9) anns an iompaichear na sruthan gu pic, agus an duslach gu pronnusc, agus am fearann uile 'na phìc loisgich. Air an là sin bidh na miltean beann loisgeach, d' a 'bheil uamhas Beinn Bhesubhiuis 'na làn fheirg, ach mar fhaileas, a' brùchdadh a mach teine agus lasraichean. Teichidh gach eilean, agus cha bhi na beanntan r' am faotainn; bidh an cuan mòr air ghoil mar amhainn; tha 'n t-athar air a lasadh le anail an Uile-chumhachdaich; tha 'n tein'-athair a' ruith o cheann gu ceann do na speuraibh; leaghaidh na creagan féin le dian-theas, agus theid an saoghal 's na bha air 'uachdar 'na chaoiribh dearga! C' àit an seas daoine 'n sin a ghabhail seallaidh air atharraichean eagallach an latha mhóir, latha bàis na cruinne? C' àit am bi tèaruinteachd an sin r' a faotainn? Oh! cha bhi còisir chiùil no idir an gàire faoin r' a chluinntinn. Ciod a theasraigeas sinn o dhealanach an Dé mhóir? Ciamar sheasas a' bheinn

air a' bheil sinn a' cur taic, nuair bhios na beanntan siorruidh a' leaghadh ? C' àit am faigh sinn àirc o 'n chuan ghailbheach ? Nuair thig an latha mór sin, O a Shlànuigheir ghlórmhoir ! bi thusa dhuinn mar fhasgadh o 'n doininn, mar thèaruinteachd o 'n léir-sgrios. Bi thusa càirdeil ruinn ; bitheamaid air ar faotainn annadsa ; agus an sin thigeadh teine agus doinionn agus bàs agus breitheanas, cha chuir iad uile smuairein no geilt oirnn, ma tha sinn air ar faotainn air ar n-aonadh riutsa, Slànuighear nam buadh !

---

## AM BRU-DHEARG A' GABHAIL FASGAIDH O'N DOININN.

Eòinein bhig bhòidheich ! cia aoibhneach ait a tha thu ann an sin, a' suidhe agus a' seinn, agus a' togail gach criomaig bhig a tha thu 'faotainn air an làr, gun fhios agad c' àite 'bheil thu, no c' àite 'm faigh thu an ath lòn, agus 'nuair thig an t-anmoch cha 'n eil agad ach do leaba iarraidh anns a' cheud phreas a thig ann ad rathad, far, maithdh-fhaoidte 'bheil an neas no an cat-fiadhaich no 'n t-seabhag a' feitheamh air do mhilleadh ! Tha mi 'gabhail nàire, mise le pailteas a'm thigh, le m' ghealbhan cridheil, sunndach, fasgadh agam o'n doininn, mo leaba sheasgair bhlàth, agus a dh' aindeoin so uile mi ri gearan, fo iomaguin, fo imcheist, gu tróm, muladach, bochd, bronàch. Nam bithinn coltach riutsa, eòin bhig bhòidheich, air allaban gun tigh gun dachaidh, gun fhìos c' àite 'm faighinn mo lòn maidne no m' àite

tàimh san oidhche, cia truagh a bhithinn! Cha togainn òran mar tha thusa 'deanamh. Có stiùr an so thu, a choigrich bhig? 'S cinnteach mi gur h-e freasdal Dhé, a shearmonachadh dhòmhsa, chum mo theagasg agus mo chronachadh. Agadsa cha 'n eil tuigse no riasan as a' bheil mise co bòsdail; cha robh thu ann an sgoil—cha d' fhuair thu do theagasg; ach thug Dia dhuit tuigse. Seinn t' òran laghach, eòinein bhig — cha bhean mi dhuit—gabh do thàmh an nochd san t-seòmar so—'se do bheatha—'s 'nuair thig a' mhaduinn leigidh mi a mach thu air feadh an t-saoghail.

" Amhaircibh air eunlaith an athair, oir cha chuir iad sìol, agus cha bhuain iad, agus cha chruinnich iad ann an saibhlibh; gidheadh tha ar n-Athair nèamhaidh 'g am beathachadh. Nach fèarr sibhse gu mòr na iadsan?"

---

## ELIAH, AN DUINE LE DIA.

### SGEUL FIRINNEACH, AIRSON NA H-ÒIGRIDH, O FHOCAL DHÉ.

Mo chàirdean oga, ìnnsidh mi dhuibh sgeul beag mu thimchioll Eliah, duine le Dia. Bhagair droch bhean, da'm b'ainm Iesebel, a chur gu bàs; agus ghabh an duine math eagal, mar a chì sinn ann an 1 Righ, xix., 1, 2, 3, 4:—" Agus dh'innis Ahab do Iesebel na h-uile nith a rinn Eliah, agus cionnus a mharbh e na fàidhean uile leis a' chlaidheamh. Agus chuir Iesebel teachdair a dh'ionnsuidh Eliah, ag ràdh, Mar sin deanadh na dée *riumsa,* agus tuilleadh mar an ceudna, mur dean mise

mu'n àm so am màireach t'anamsa mar anam aoin diùbhsan. Agus bha eagal air, agus dh'éirich e, agus dh'fhalbh e air sgàth 'anama, agus thainig e gu Beer-seba, a bhuineas do Iudah, agus dh'fhag e 'oglach an sin. Ach chaidh e féin astar latha do'n fhàsach, agus thàinig e agus shuidh e fuidh sgail craoibh-aiteil, agus dh'iarr e dha féin bàs fhaghail, agus thubhairt e, Is leòr e; a nis, a Thighearna, thoir leat m'anam; oir cha'n fhearr mise na m' aithriche." Mo thruaighe! C'àit a nis an robh a chreidimh? Faic e 'na shuidhe 'na aonaran brònach fo fhasgadh na craoibh-aiteil—tha 'chridhe fo dhìbheil misnich—tha 'anam fo bhuaireas mór. 'S miann leis a bhi ann an uaigneas. Tha deich mìle teagamh agus amharus a' dùsgadh 'na chridhe—tha e mar long gun stiùir gun seòl, air muir dhorcha bhuairte, gun chladach no tìr r'a fhaicinn—air udal gu truagh, 's gun ach aon cheum eadar e agus eu-dòchas—'na fhògarach brònach ann an tìr aineoil. Tha a chuimhne 'mach air làithean subhach sòlasach a chaidh seachad, agus nach pill a chaoidh, gun fhios aige ciod bu chòir dha 'dheanamh, no ciod an taobh air am bu chòir dha gluasad. 'Sann an sin a thubhairt e, Is leòr e nis, a Thighearna!—thoir leat m'anam, oir cha'n fheàrr mise na m' aithriche. Ach an e Eliah a thubhairt so? Cha'n ann mar so a labhair Simeon aosmhor 'nuair thubhairt e, "A nis, a Thigh-earna, leig le d' sheirbhiseach bàs fhaotainn ann an sìth;" agus cha'n ann mar so a labhair Pòl 'nuair thubhairt e, "Tha toil agam imeachd, agus a bhi maille ri Criosd." "Is leòr e," arsa Eliah. Có 's urrainn so a ràdh? Aig Dia a mhàin tha fios ciod tha 'feitheamh air duine—ciod a tha roimhe. 'S leòr e 'nuair a chì Dia iomchuidh.

Chaidil Eliah fo fhasgadh na craoibh-aiteil—fhuair e suain agus faochadh 'na thrioblaid—thainig sìneadh air an stoirm bhuaireasaich a bha 'na anam. Agus is math da rìribh a dh'fhaodadh a chadal a bhi sàmhach. Feuch, bhean aingeal da; agus thubhairt e ris, "Eirich agus ith." Cia glòrmhor an luchd-frithealaidh a tha aig muinntir Dhé.

**Tha aingil Dhé a' cuartachadh**
**Mu'n dream d'an eagal e ;**
**'Gam fuasgladh a's 'gan teasraiginn**
**O'n uireasbhuidh gu léir.**

Cha'n eil mac no nighean aig Dia air aghaidh an t-saoghail co aonarach, bhochd, uireasach, lag, nach 'eil 'na chulaidh-airc agus chùraim do ainglibh Dhé. 'Nuair tha an saoghal so a' dùnadh an aghaidh sluaigh Dhé, tha na nèamhan àrd a' fosgladh dhoibh. Innis dhomh an t-àite 's urramaichte air thalamh. An can thu rium falbh do phàlliunan nan rìghrean, do lúchuirtean arda an t-saoghail so, no do thighean-oilein nan sgoilearan agus nan teallsanach a's urramaichte, no do na h-àiteachan òirdheirc sin anns a' bheil am beairteas agus an greadhnachas a's rìomhaiche uaibhriche ? Cha'n ann an sin a dh'iarrainn ort dol. Ma's e an t-àite 's onoraiche air thalamh tha 'mhiann ort a ruigheachd, suidh maille ri' Muire Magdalen aig casan Chriosd, agus maille rithe dean gàirdeachas ann an tròcair an Fhir-shaoraidh. Imich do thigh Lasaruis le Muire agus Martha, ged is bothan bochd e do réir coltais—tigh-tobhta, air a chòmhduchadh le luachair. Ach coma có dhiùbh, bochd mar a tà e, 's rìoghail e—tigh anns a' bheil Dia, far a' bheil aingil a' frithealadh, agus gràdh a' lìonadh gach cridhe.

"Eirich," ars' an t-aingeal, "agus ith;" agus, feuch, breacag a bhruicheadh air a' ghrìosaich, agus soitheach uisge. Dh'ith e, agus dh'òl e, agus laidh e sìos a rithist. Agus thainig aingeal an Tighearn air ais an dara h-uair, agus bhean e ris, agus thubhairt e, "Eirich, ith; oir tha 'n turus mór air do shon." Agus dh'éirich e, agus dh'ith agus dh'òl e, agus dh'imich e ann an neart a' bhìdh sin. Bheathaich briathran an aingil 'anam, mar a bheathaich an lòn a cholunn. Thuig e nis gu robh Dia maille ris—leum e suas mar eilid òg, agus ann an ainm an Tighearna Dia ghabh e air aghart air a thurus. Dh'imich e fad dà fhichead là agus dà fhichead oidhche, gu ruig Horeb, sliabh Dhé. Ghabh e a thurus romh'n fhàsach thioram, thartmhor, theith; agus cha robh e 'na aonar, oir bha Dia maille ris. Cha robh cùram no iomaguin air bith air—dh'earb e gach cùis ri Dia. Fad dà fhichead là agus dà fhichead oidhche, choisich e air aghart gu sùnndach ro'n fhàsach ùdlaidh thosdach!—turus mìorbhuileach, air a dheanamh air neart an lòin leis na bheathaich Dia e. Cha robh feum aige air biadh no lòn—cha do chuir an oiteag loisgeach dragh air san là, ni mò bha faiteachas air san oidhche.

B'e sin am fàsach ceudna air an robh sluagh Dhé ag imeachd fad dà fhichead bliadhna; agus is cìnnteach mi gur minic a chuimhnich e orra, 's a thainig iad fa'near dha. Mar théarnadh e do ghleannan bòidheach uaine, "An so," deireadh e, "shuidh muinntir Dhé, thog iad salm, agus leig iad an sgìos." Mar a shuidheadh e fo sgàil creige, "Math dh'fheudta," ars' esan, "gu'n do shuidh Maois anns a' cheart àite so—air a' bhlàr so chruinnich iad am mana — agus anns an àite so eile thogadh a suas an nathair phrais." A h-uile ceum mar

rachadh e air aghaidh, thigeadh nì-eiginn ùr ann an eachdraìdh a' phobuill sin d'a chuimhne. Làn-chinnteach gu robh an t-aon Dia a threòruich iadsan maille ris-san, rachadh e air aghart le gàirdeachas.

O a chreidimh! a chreidimh! companach beannaichte sluaigh Dhé! agus tha na feartan mìorbhuileach a bheir air an fhàsach féin a bhi subhach agus ait—'s tusa, a ghràis luachmhoir, culaidh-shòlais an oilthirich anfhainn, —a dh'fhosglas suas nithe dorcha, agus, am measg uile dheuchainnibh an t-taoghail thruaigh so, tha 'fosgladh a suas sealladh àghmhor air saoghal a's fearr. Trid creidimh, tha nithean a thachair o chionn iomada mìle bliadhna mu choinneamh ar sùl; tha iadsan a chaochail mar gum biodh iad beò; agus uile naoimh, agus aithrichean, agus fàidhean an Tighearna, tha ann am Pàras, mar gum biodh iad air ar deas-làimh, agus air an turus maille ruinn. Tha creideamh a' toirt duinn còir air na geallaidhnean a rinneadh do Abram, agus air na sochairean a bhuineadh do Isaac. Tha creideamh a' cur bata an duine naoimh, Iacoib, 'nar laimh, agus le slat Mhaois 'gar deanamh comasach air a' Mhuir Ruaidh a sgoltadh. A Dhé nan uile ghràs, O neartaich thusa ar creideamh!

Bha an da fhichead là agus an da fhichead oidhche a nis an impis crìochnachadh. Chunnaic Eliah sliabh ard creagach, astar fad' air falbh, a' togail a chinn chum na neòil. B'e Sliabh Sinai a bh'ann, "ceann-feadhna nam mìle beann;" agus dlù dha, agus r'a ghuala, sliabh eile nach robh co ard, ach a bha co creagach fhiadhaich. B'e so Sliabh Horeb. Có 's urrainn smuainteachadh a liuthad smuain a lìon cridhe Eliah 'nuair fhuair e a' cheud sealladh air na beannta mòra, ainmeil, iomrait-

each so? C'arson (deireadh e) chuir Dia fios orm ga' choinneachadh aig Horeb? Ciod tha aig Dia r'a ràdh rium? Am faic mise glòir Dhè mar a rinn Maois? Am faic mi e mar rinn esan sa' phreas. Saoileam a' bheil a' chreag sin an so fhathast as na bhrùchd na h-uisgeachan, a thug fionnachd agus sòlas do phobull Dé?

Ràinig e bun na beinne. Thòisich e air dìreadh an uchdaich chreagaich, chorraich, chas, gun sgìos gun sàruchadh. B'e 'm feasgar a bh'ann. Tha e nis 'na sheas-amh air Horeb. Tha e nis ri urnuigh. Tha e làn do dhòchas agus do eagal. Tha fios aige gur e Dia a threòruich e do Horeb; ach c'arson a rinn e sin, cha b'aithne dha. Tha e nis am measg gharbh-chrioch na beinne—creag air muin creige—leacannan eagalach ann an aimhreit uamhasach—an droighionn agus corra-chraobh eile 'n sud 's an so. Cha robh fuaim no coltas beò-chreutair ann. Bha 'n oidhche 'tighin air—neòil an anmoich a' cruinneachadh mu'n cuairt da. Ciod a ni e?—imeachd air aghart cha'n urrainn da. Bha 'n da fhichead là agus an da fhichead oidhche nis dlùth air bhi seachad; agus theagamh gu'n robh e sgìth, air a chlaoidh, agus fo acras. C'àit an cuir e seachad an oidhche? Cha'n eil da ach am fasgadh a's fearr is urrainn da iarraidh am measg nan creag. Shuain e a thrusgan mu 'thimchioll; air mhàgaran chaidh e stigh do'n uamh; agus an sin leig se e féin 'na shìneadh, air a dhìon o'n drùchd agus o shileadh na h-oidhche. 'S dòcha gum b'i so an oidhche bu mhuladaiche 'chuir e riamh seachad. 'S dòcha nach do chaidil e lochd—bhiodh Satan, nàmhaid 'anama, 'ga bhuaireadh, agus a' tilgeadh a shaighdean teinnteach 'na chridhe; ach is làn-chinnteach mi gu'n robh Dia maille ris an duine

mhaith, agus 'na dhòigh féin ag ràdh ris,—*Na biodh eagal ort, tha mise maille riut; bi fo dheagh mhisnich, oir is mise do Dhia.* Ach cha'n eil e comasach do dh-inntinn smuainteachadh a liuthad aobhar-cùraim, agus eagail, agus dòchais, a bha nis a' falbh 's a' tighinn ann an anam Eliah. 'S dòcha gu'n robh e 'n impis tuiteam gu dìbheil misnich agus eu-dòchas, 'nuair thainig guth d'a ionnsuidh, ag ràdh,—*Ciod e do ghnothuch an so Eliah?*

'S e guth Dhé a bh'ann, mar a chi sinn, ma chaomhnar sinn gus an ath àireamh do'n Chuairtear a chur a mach. Air an àm, slàn leibh, òigridh ghaolach! Leughadh sibhse focal Dé; 'sann an sin a tha na sgeulachdan taitneach, milis, tarbhach—na sgeulachdan fìrinneach, as a' bheil gliocas r'a fhaotainn, agus am fiosrachadh a tha luachmhor.

---

## Earrann II.

Dh'fhàg sinn an duine math so am measg gharbh-chrìochan Beinn Horeib, a' cur seachad na h-oidhche ann an uaimh dhorcha, far na leig se e féin 'na shìneadh, ag iarraidh dìon o dhrùchd agus o shileadh nan spéur; agus theagamh gum b'i so an oidhche bu mhuladaiche chuir e riamh seachad. 'S cinnteach sinn gur h-iomad aobhar-cùraim, agus eagail, agus dòchais, a bha ré na h-oidhche so a' falbh 's a' tighin ann an anam Eliah; ach, 'nuair bha e 'n impis tuiteam gu dìbheil misnich agus eudòchais, thainig guth d'a ionnsuidh, ag radh, "Ciod è do ghnothuch an so, Eliah?"

Thuig Eliah có è a labhair. B'e guth an Tighearna Dé bha ann ; agus dhùisg e iomadh smuain chudthromach ann an cridhe an Fhàidhe. Chuir a' cheist e gu féin-cheasnachadh, agus mar so fhreagair e : — "Bha mi ro-eudmhor airson an Tighearna, Dia nan slògh ; oir thréig Clann Israel do choimhcheangal, thilg iad sìos t'altairean, agus mharbh iad t'fhàidhean leis a' chlaidheamh, agus dh'fhàgadh mise amhàin ; agus tha iad ag iarraidh m' anma, chum a thoirt air falbh."—1 Rìgh, xix. 10.

An sin thubhairt Dia ris, " Falbh a mach, agus seas air an t-sliabh an làthair an Tighearna." Ma tha thusa tha 'ga leughamh so ann an dorchadas, ann an amharus, ann an teinn, thig a mach as an uaimh anns a' bheil t'anam, agus iarr Dia. Seas 'na làthairsan a bha anns gach dòigh air a bhuaireadh mar tha thusa, gidheadh as eugmhais peacaidh ; agus chì thu gu bheil e comasach air cuideachadh leat ann an àm na deuchainn. Giùlain leat, agus càirich m'a choinneamh na h-uile nithe tha 'cur campar no duilgheadais ort. Fosguil do chridhe dha. Tilg t'uallach air, agus cumaidh e suas thu—bi'dh misneach agus neart air an deònachadh dhuit, agus gheibh thu buaidh an aghaidh an t-saoghail, an Diabhoil, agus na feòla. A' bheil thu fo bhròn ?—ann am bochduinn, trioblaid, euslainte ? 'Bheil tonnan an t-saoghail so a' bualadh agus a' bristeadh thairis ort ? An àite bhi 'g amharc air an stoirm, mar rinn Peadar, amhairc air-san is urrainn an stoirm a cheannsachadh le facall. An àite bhi 'g amharc air uaigh agus fòid do charaid a chaochail, mar rinn Martha, amhairc air-san a tha 'g ràdh, "'S mise 'n aiseirigh agus a' bheatha." Falbh a mach, thoir a'

bheinn ort, sgaoil sgiathan an dòchais, càirich thu féin fa chomhair an Tighearna le cridhe tréibhdhireach neo-chealgach, agus thig faochadh, agus fois, agus sìth.

Cha luaithe chuala Eliah guth Dhé ag radh ris, *Imich, agus coinnich do Dhia air a' Bheinn*, na thog e air gus an uamh fhàgail; ach air ball thachair nithe thug sanas da gu'n robh Dia a' dlùthachadh air. "Feuch! ghabh an Tighearna seachad, agus réub gaoth mhór làidir na beanntan, agus bhrist i na creagan 'nam bloighdibh." Roimhe so, bha sàmhchair mhór am measg nan garbh-chrioch farsuing; ach ann am prioba na sùl, tha doinionn agus iomaghaoth eagalach air teachd, a tha 'réubadh nam beanntan, agus a' bristeadh nan creagan 'nam bloighdibh. Tha na creagan móra a' spealgadh as a chéile, le farum co àrd ri tàirneanach nan spéur. Tha na neula dorcha air an sgiùrsadh feadh an athair le luathas agus boile uamhasach. Tha'm fàsach gainmheich mar a' mhuir bhuairte. Tha Sinai air chrith, mar gum biodh an lagh a rithist gu bhi air a thoirt seachad o 'bhràighe! Tha uamhas air anam an Fhàidh. 'Se ceumannan an Tighearna th'ann, mar thubhairt an Salmadair:—

Do lùb e fòs na nèamha fuidh,
'S a nuas do thurluing e
Fìor dhorchadas a's dubh-aigein,
Bha sin fo chasaibh Dhé.

Air cheruib mharcaich e gu h-ard
Air iteig fòs do chaidh;
A's bha e luath ag itealaich
Air bharraibh sgiath na gaoith.

Chaith a' ghaoth làidir a mach; ach tha sinn a' leughadh nach robh an Tighearn anns a' ghaoith. An

déigh na gaoithe, bha crith-thalmhuinn. Tha stéigh nam beannta mòr a' gluasad — tha garbh-chrìochan Horeib uile a' criothnachadh 's a' luasgadh—tha cnuic a's creagan a' tuiteam 's a' dol fodha as an t-sealladh—tha glinn ag at 's ag éiridh—tha sluic uamhasach a' fosgladh! Ach ged thachair so uile, cha robh an Tighearn anns a' chriththalmhuinn. Agus, an déigh na crith-thalmhuinn, bha teine. Feuch! lasraichean dearga, sgaiteach, a' boillsgeadh air gach làimh. Tha Eliah air a lìonadh le iongatas agus le uamhas; ach fhathast cha robh an Tighearn anns an teine. Dh'fhalbh a' ghaoth làidir, 's a' chrith-thalmhuinn, agus an teine, agus feuch sàmhchair mhór! — nèamh agus talamh, spéur agus fonn, beinn agus gleann, ann an sìth-thàimh, ann am sàmhchair chiùin, fa chomhair Dhé. Tha na beanntan mar gum biodh iad a' deanamh aoraidh dhàsan a chruthaich iad. Tha sìth agus fois air gach taobh; " agus an déigh an teine, chualas guth ciùin, caol;" agus 'nuair a chuala Eliah e, chòmhduich e 'aghaidh le 'fhalluinn, agus chaidh e mach agus sheas e am beul na h-uamha. Ghabh e nis misneach, agus dhùisg dòchas 'na anam. Rinn e gàirdeachas a nis, ann an smuainteachadh gu'n robh Dia dlùth. O! cha'n e fuaimeannan eagalach agus tairneanach uamhasach Shinài a ruigeas an cridhe, agus a dh'aomas an t-anam chum misneach a ghabhail gu Dia a choinneachadh, ach gràs agus ciùinead. 'Se so amhàin is urrainn an cridhe 'thàladh, agus an t-anam iompachadh. 'Se tròcair amhàin aig a' bheil cumhachd thairis air anam an duine. Cia tric tha Dia 'ga thaisbeanadh féin d'a phobull, dìreach mar rinn e do Eliah air Horeb! Na dh'fhiosraich thusa so, a tha 'leughadh

na h-eachdraidh? An d'fhairich thusa a' ghaoth làidir a tha 'crathadh agus a' leagail nam beanntan? An d'fhairich thusa riamh a' chrith-thalmhuinn a tha 'criothnachadh, 's a' leagail, 's a' milleadh gach smuainte tha 'gan ardachadh féin an taobh a stigh dhiot? An d'fhiosraich thu a' bheag no mhór do'n teine ṡin tha Dia a' fadadh air uairibh san anam roimh theachd latha glòrmhor na sìth? 'Bheil do chridhe creagach cloiche fhathast slàn, gun a bhi air a spealgadh, gun a bhi air a bhristeadh? An d'thugadh air falbh an stéigh mheallta bhréugach, air an robh thu a' togail do dhòchais? Tha thu, faodaidh e bith, air bharail, o nach cual' thusa ach guth ciùin, sìochail, sàmhach, gu bheil thu ann an staid gràis; ach am bheil cuimhne agad gur minic a ta athair nam bréug a' tighinn a dh'ionnsuidh dhaoine mar aingeal soluis, agus a' cag a irt nithe ciùin, sìochail, ann an cluasaibh dhaoine? 'S tric leis an nathair lùbaich teachd mar so troimh chluanaibh uaine agus bhlàithean bòidheach, a mhilleadh dhaoine. 'S ainneamh le Iosa teachd le 'ghuth ìosal, ciùin, sàmhach, gun aimhreit, agus àmhghar, agus iomaguin, agus eagal, a bhi roimhe sin air a dhùsgadh san anam. Tha an cruitheachd ùr gu tric air a thogail air làraichibh briste an t-seann nàduir thruaillidh choirbte. Cha'n eil àit air bith air a' bheil gràs a' togail, nach 'eil e air leagail roimh làimh, agus a' réiteachadh larach ùr agus stéigh ùr dha féin. Tha sàrmhilleadh mum bheil an ùr-thogail.

Feuch! am feadh a bha Eliah 'na sheasamh aig beul na h-uamha, chuireadh a' cheist air an dara h-uair, "Ciod è do ghnothuch an so, Eliah?" Thug e an fhreagairt cheudna 'thug e roimhe sin. Dh'iarradh

air imeachd agus pilleadh air a shlighe chum fàsach Dhamascuis, agus dh'innis Dia dha ciod a bha e r'a dheanamh; agus anns na dh'earbadh ris le Dia, fhuair e làn-fhreagairt air gach gearan a rinn e; agus chuir Dia an céill da an sgrios a thigeadh air Samaria, airson an cùl-shleamhnachaidh agus an di-chuimhn air Dia.

Ghearain Eliah gu'n robh ainm Dhé air a dhì-chuimhneachadh—gu'n robh iad uile air claonadh air falbh—nach d'fhagadh ach e féin amhàin—agus gu'n robh cuid ag iarraidh 'anama-san, chum a chur gu bàs. B'i so barail Eliah; ach bu léur do'n Dia tha againn fathast ann an Israel seachd mìle nach do lùb fhathast an glùn do Bhaal. Tha aig Dia anns gach lìnn a mhuinntir thaghta agus fholuichte. Cha léur do'n t-saoghal iad, ach 's léur leis féin iad. Cha léur dhuinne ach meall mór do'n mholl, ach 's léur leissan gach gràinne cruithneachd a th'ann. Ged is lìonmhor naimhdean Dhé san t-saoghal, tha càirdean agus clann aig Dia air nach 'eil an saoghal eòlach. Ann an so, tha'n t-òr 's an smùr, 's a' ghainimh, air am measgadh feadh a chéile; ach thig an t-àm anns am bi an dealachadh; agus, shuas ann an nèamh, chithear cuid o gach rìoghachd, agus dùthaich, agus tìr; agus do gach cànain, sluagh mór nach urrainnear a chunntas a' seasamh am fianuis Dhé.

Cia dealrach glòir a' mhaith-shluaigh ud !
  An trusgain ùr, cia geal !
Cionnas a thainig iad gu soills' ?
  Có dh'ionnlaid dhiùbh gach sal ?

Feuch ! sud an drèam a ràinig nèamh
  Troimh fheuchainn ghairbh is chruaidh,
'S a nigh an trusgain ann am fuil—
  Fuil ìocshlainteachan Uain.

# PÒSADH A' CHEAIRD.

'Nuair a bha 'n Eaglais Easbuigeach air a cur sìos ann an Albuinn, agus nach robh comas pòsaidh no baistidh aig na ministeirean a bhuineadh dhi, gun chunnart a bhi air an tilgeil ann am prìosan, agus ùladh tròm a leagail orra, bha duine fiachail, tuigseach, deas-chainnteach do'n t-seòrsa so a' gabhail an rathaid sa' Ghàidhealtachd, agus choinnich e buidhionn cheard air an rathad-mhór. Dh'aithnich iad gu math có è. Chuir iad stad air. Dh'innis iad da gu'n robh càraid òg sa' chuideachd aig an robh toil pòsadh, 's gu'n robh iad air tòir ministeir. Cha robh math dha diùltadh—chuartaich iad e, agus thuirt iad ris nach faigheadh e céum air aghart gus an ceangladh e an t-snaim.

"C'àit a' bheil a' chàraid òg?" ars' esan. "Seasadh iad suas. "Le so, thainig balach òg, robach, luideagach—gun bhoineid, gun ad, gun chaiseart—seòrsa do luideig stròicte, bha uaireiginn na chota-goirid, air a dhruim—agus lùireach bhroineagach do sheana bhriogais, nach d'ràinig a ghlùn. Ach, 'na dhéigh sin uile, bha e 'na bhalach aoidheil, iasgaidh, luaineach; agus bean-na-bainnse cho coltach ris féin air gach dòigh, 's a dh'fhaodadh bith—caileag òg mu thuaiream ochd-bliadhna-deug a dh'aois—a falt fada, co dubh ri it an fhìrein, a sìos air a h-amhaich 's air a h-uchd 'na dhuala tròm—a sùil mar dhearcag an tuim—a h-aodann air a losgadh leis a' ghréin, agus le breaca-sionain—seòrsa do chlia'-beag oirre, agus cotabàn nach robh 'toirt móran fasgaidh dhi o'n fhuachd no bho'n ghaillinn—gun bhròg gun osan, ach dà chois foidhpe, agus aobrain cho cuimir sgiobalta 's a lùb

feòirnein. Phòs am ministeir iad an làthair fhianuisean —am pàrantam, am bràthairean, 's am peathraichean san làthair.

'Nuair a bha 'm pòsadh seachad, thàinig an seana cheard mór, rìgh na cuideachd, air aghaidh, agus thug e, ann an ainm nan ceard 's nam bana-cheard, mìle taing do'n mhinisteir. "Ach," ars' esan, "tha trì nithe fhathast r'a dheanamh, agus cha'n fhaodar leibh an diùltadh. Air tùs, thugaibh dhuinn, fo ar làimh, teisteannas gu'n do phòs sibh a' chàraid òg, air eagal gu'n abair iad 'na dhéigh so nach robh iad idir air an ceangal r'a chéile le pears'-eaglais." Cha robh e comasach do'n mhinisteir so a thoirt doibh air an dòigh chumanta, agus 'ainm a chur ris; ach thug e mach pàipeir agus peann, agus thug e dhoibh an teisteannas a leanas :—

"Tha mise 'n so a'm shuidh' air cloich,
A pòsadh Esan ri Ise, 's Ise ri Esan.
Cha'n eil leud mo bhoise do dh'aodach air Ise,
'S cha'n eil falach a th—ne air Esan ;
Ach fòghnaidh Esan do Ise, 's Ise do Esan."

Chuir e 'ainm ris an teisteannas so, agus bha 'n ceard-mór toilichte. "Ciod tuille tha 'dhì ort?" arsa 'm ministeir; "nach leig thu leam triall a nis?" "Cha leig," arsa 'n seana cheard; "cha bhiodh sin sealbhach, gun òl air a' chàraid òig." Cha ghabhadh an ceard diùltadh, agus b'éiginn do'n mhinisteir sgailc dhrama ghabhail, agus greim do'n bhonnach-bhainnse; agus theagamh nach robh so 'na chruadal mór, air monadh Gàidhealach. "A nis," arsa 'n ceard, "mo mhìle, mìle taing! Séid suas do bholg Eachuinn Ruaidh," 's e 'smèideadh air giullan beag a bha dlùth dha, agus pìob

fo 'achlais. Sheas a' chuideachd gu taobh. "Ciod so a nis?" arsa'm ministeir. "Cha'n eil ach aon nì eile, 'dhuine ghaolaich—gu'n imir sibh 'Gille-Calum dà pheighinn' a dhannsa le ban-rìgh nan ceard." "'Ne mise?" arsa'm ministeir. "Da rìribh, sibh féin dìreach a dh'imreas sin a dheanamh," arsa 'n ceard. "Fosglaidh mi féin an dannsa le bean-na-bainnse—bean òg mo dheagh mhic: agus so agaibh màthair fir-na-bainnse, mo bhan-rìgh féin; agus chunnaic mi latha nach amhairceadh pears'-eaglais féin sìos oirre." Rinn am ministeir na b'urrainn da chum dol as o'n dannsadh; ach cha robh math dha labhairt. Thòisich a' phìob. Dh'éirich an ceard-mór agus bean-na-bainnse; agus thainig an t-seana bhana-cheard agus thog i am ministeir, le 'chasaig dhuibh 's le 'ghruaig. Cha do chum iad fad' e a' dannsadh; ach coma có dhiù, chuir an t-seana bhana-cheard mu'n cuairt 's mu'n cuairt e, gus an robh tuainealaich 'na cheann, agus 'anail 'na uchd.

Fhuair e as mu dheireadh; ach, fhad 's bu bheò e, cha robh àm air an d'thàinig na ceaird an rathad, nach do thagbail iad, agus nach d'fhàg iad leth-dusan do na spàinean a bh'fhearr a b'urrainn iad a dheanamh, aig a' mhinisteir chòir. 'S iomadh latha a dh'innis e féin an sgéul, a' call a lùis le gàiricich.

---

# COMHAIRLEAN AITHGHEARR.

## IS AIRIDH EISDEACHD AGUS AN LEANTUINN.

'Se an nì a's fèarr do dhuine san t-saoghal so, dearbh chinnteas a bhi aige aìr saoghal a's fèarr.

'S iad na trì nithe a's mò tha a dhìth air mac an duine sa' bheatha so, a thaobh na colunn, lòn, aodach, agus tàmh.

Nam b' àill leat tlachd a ghabhail ann ad lòn, agus blas taitneach a bhi air do ghnàth, gabh mo chomhairle agus saothairich air a shon.

Nam b' àill leat tlachd a bhi agad ann ad aodach, pàigh e mun cuir thu ort e.

Nam b'àill leat cadal agus tàmh agus suain shocrach fhaotainn, thoir deagh choguis ghlan leat do d' leabaidh.

Dean na nithe so uile, agus bidh tu gu math dheth san t-saoghal so, agus a thaobh an t-saoghail ta ri teachd—Ma 's miann leat a bhi sona ann gu siorruidh, lean Esan a thubhairt, *'S mise an t-slighe*. Earb 'na ìobairt—lean 'eisimpleir—gluais 'na chéumannabh: agus mar so bha thu sona tèaruinte air son aimsir agus air son sìorruidheachd.

---

# CÙNNTAS AITHGHEARR AIR LUNNUINN.

## Earrann II.

AN ABAID MHÒR. (*Sa' Bheurla Westminster Abbey.*)

Tha e air a ràdh gu'n robh tigh-aoraidh far a' bheil an aitreamh eireachdail so air a càramh, eadhon o linn nan Abstol; agus tha sean eachdraidh, ach cha 'n eil sinn a' cur móran earbsa innte, ag ràdh gu'n robh an Abaid so air a coisrigeadh leis an abstol Peadar féin: ach bha 'h-uile clach do'n t-sean eaglais sin air an togail air falbh, agus bha an eaglais mhór a tha nis an so, air a cur suas leis an rìgh iomraiteach sin *Edward the Confessor*, mar tha e air ainmeachadh ann an eachdraidh Shasunn. Chosd e anabharr òir agus airgid an togail na h-eaglais so: thug e an deicheamh cuid do na bh' aige féin air aghaidh an t-saoghail, chum na h-oibre so. Chrìochnaicheadh i sa' bhliadhna 1065. Tha dlù air ochd ceud bliadhna nis o'n àm sin. Chaochail an rìgh a thog i, seachduin an déigh dhi bhi air a fosgladh agus air a coisrigheadh; agus thiodhlaiceadh e le àrd urram agus ghreadhnachas fo chobhan lic na h-altarach; agus anns an aite cheudna tha 'chuid bu mhò do rìghribh nan linn sin air an càramh.

'S ann a stigh san eaglais so bha rìghrean Bhreatunn gu léir air an crùnadh, ach a h-aon; agus 's ann ann a chaidh a' bhan-righ òg a tha nis thairis oirnn a chrùnadh mar an ceudna.

Tha an eaglais eireachdail dhreachmhor so air a togail air chumadh crois; tha i ceithir cheud agus sèa deug do throidhean air fad, dà cheud agus trì troidhean

air leud, agus tha 'n tùr dà cheud agus tri-troidhe-fichead air àirde. Bha i air a cumail suas o lìnn gu lìnn le rìghribh Shasunn, anns an òrdugh a b' fhèarr; ach thog rìgh Eunraic an seachdamh eaglais r'a taobh, nach 'eil a leithid r'a faicinn air an t-saoghal, air son obair shnaighte agus chlachaireachd, agus àilleachd do gach seòrsa.

Tha an Abaid mhór fosgailte a h-uile latha, agus cha chosd e ach cóigsgillean-déug gach nì tha innte fhaicinn; agus da rìribh 's airidh e air beachd gach aon; b' fhiach do dhuine dol air bonnabh a chas suas fad an rathaid do Lunnuinn g'a h-amharc. Cha 'n eil e comasach cùnntas ceart a thoirt air an aitreabh eireachdail aosmhor so—ghabhadh so leabhar, agus cha bu leabhar beag. Cha tuig neach nach do sheas riamh air ùrlar na h-eaglais so na smuaintean àrda, stòlda, faodaidh mi a ràdh tùrsach suidhichte, tha air an dùsgadh san anam le gach nì tha r'a fhaicinn innte.

Am measg gach nì iongantach eile tha r'am faicinn innte tha a' chlach ainmeil sin air an robh móran do rìghribh na h-Eirinn agus na h-Alba air an crùnadh, agus a thugadh a suas á h-Albainn leis a'cheud rìgh Iomhar. 'S iomadh sgéul tha air ìnnseadh mu dhéibhinn na cloiche so. Tha cuid ag ràdh gur h-i a' cheart chlach, air na leag Iacob a cheann san oidhche sin sam fac' e am fàradh suas gu nèamh, agus aingle Dhé a' direadh agus a' téarnadh air. Thainig i o rìoghachdabh na h-aird-an-Ear do dh-Eirinn, agus thugadh á sin i do Ghàidhealtachd Albann; bha i fada ann an Dunstaith-inis. 'S ann oirre chaidh Fearghus, ceud rìgh Albann a chrùnadh. Tha i air a suidheachadh ann an seana chathair mhóir, agus da rìribh, 'nuair a shuidh sinn oirre, dhùisg iomadh smuain 'nar n-ìnntinn.

Ach 'se an nì tha 'fàgail na h-Abaid mhóir so co ainmeil, agus a tha 'toirt co liughad aon g'a h-amharc, gur ì cladh mór rìghrean, mhorairean àrda, fhlathaibh urramaichte, sgoilearan, shaighdearan, mharaichean ainmeil, air am bheil iomradh againn ann an eachdraidh na rìoghachd. Tha 'chuid a's mò do na daoine iomraiteach so mu 'bheil sinn a' leughadh ann an eachdraidh Bhreatunn, air an tìodhlachadh an taobh a stigh do bhallachan aosmhor an tighe so, agus carraighean-cuimhne dreachmhor thairis orra, air an snaigheadh as a' mharmor a's gile, agus leis an luchd-oibre a's ìnnleachdaiche anns gach cearn do'n t-saoghal. Cha'n urrainnear an ainmeachadh fa leth—tha na ceudan, seadh na mìltean ann is airidh fhaicinn agus ainmeachadh.

Tha lag a's làidir, beag a's mór
Co' shìnte 'n so le chéil'
Tha naimhdean sàmhach taobh ri taobh
A's luchd na comhstri réidh.

So a' cheart smuain a dhùisg 'nar n-ìnntinn mar sheas sinn aig uaigh ban-righ Ealasaid Shasunn, agus a' bhan-righ Muire againn fein a chuir i gu bàs—Uilleam *Pitt* agus Tearlach *Fox* taobh ri taobh—sgoilearan ainmeil a bha 'caineadh a chéile 'nan latha fein, an so tosdach balbh, a' cadal san aon ùir; agus da rìribh 's truagh leinn neach is urrainn seasamh air na leaca-lighe so féin, gun smuaintean àrd a bhi air an dùsgadh. Tha *Newton*, an sgoilear a b' ainmeala bha air aghaidh an t-saoghail, luchd-riaghlaidh na rìoghachd o àm gu h-àm, ceannardan airm Bhreatunn a thug buaidh anns gach blàr agus cogadh air feadh an t-saoghail, ainmeannan air an robh sinn eòlach an àm ar n-òige, gach filidh agus

aosdana, gach diadhair urramaichte — ann an aon fhacall, a h-uile h-aon a b' íomraitiche na chéile o chionn ochd ceud bliadhna, tha iad an so an suain a' bhàis. Ma tha àite air thalamh tha na's cumhachdaiche na àit eile chum trórn shoilleireachadh a thoirt do dhuine air amaideachd agus faoineis glòir an t-saoghail so, 'se so an t-àite. Si so sgoil na h-irisleachd agus a' ghliocais! 'S ann an so tha buaidh Righ-nam-fiamh air a leigeil ris. Tha iomadh gaisgeach 'na luidhe san àite so, ach tha esan, gaisgeach an eagail, a' riaghladh an so. Tha an eaglais so mar àit aige anns a' bheil e a' leigeil ris a chumhachd—ann an so tha e 'tilgeadh tàir air mòrchuis agus glòir agus greadhnachas rìghrean! 'S ann a stigh an so a chì sinn cia faoin an ni uaill na beatha! cia suarrach cliù dhaoine, ainm àrd—amaideachd nan amaideachd!

'S beag suim an duigh do dh-ùir na feadhnach so aig an robh rioghachdan aon uair fo'n smachd! Tha no h-eachdraidhean a bha air an deargadh air an uaighean an déigh tuiteam gu h-ùir—cha'n urrainnear eadhon ainmeannan nan daoine móra air son an do thogadh iad a leughadh—tha an cuimhne agus an eachdraidh air dol seachad, díreach mar gum biodh iad air an sgrìobhadh air gaineamh mhín tràigh a' chladaich. Tha cuid do na togalaichean-cuimhne bu dreachmhoire san àite so air tuiteam gu smùr! Agus gidheadh tha daoine eile a' strìgh gu ainm àrd a chosnadh, agus uaigh fhaotainn san àite so am measg muinntir urramach na talmhainn, anns a' bharail ghòraich ged dhìchuimhnichear càch, nach leigear an cuimhne féin ga dìlinn an díchuimhn! Tha cuid an so a chaochail o chionn seachd ceud bliadhna, cuid o chionn mhìos; ach air an aon latha,

éiridh iad uile suas le chéile! C' àit a' bheil ciste-mhairbh nan rìghrean uaibhreach sin a thog barrachaoil na h-Eiphit mar àiteachan tìodhlacaidh dhoibh fein? Tha an ùir air a sgapadh a mach air ceithir ghaothaibh nan spéur, agus an cistean-mairbh air an giùlan do thigh nan iongatas an Sasunn! Tha na h-uaighean agus na h-àiteachan tìodhlacaidh a's costala air a' bheil cùnntas ann an eachdraidh an t-saoghail, 'nan làraichean briste, air spealgadh as a chéile, gun fhios có thog iad! agus an saoil sinn nach éirich an nì ceudna do'n Abaid mhóir sin air a' bheil sinn a nis a' labhairt. Tha 'n t-àm a' tighin 'nuair thuiteas i 'na smùr gu làr—an t-àm 'nuair nach bi fuaim an orgain àrd—téis nan clag—ceilearadh nan Salm, r'an eisdeachd innte! An àite sin bidh a' ghaoth le monmhur tùrsach r' a h-éisdeachd air feadh a làraichean briste—bidh a'chomhachag bhrònach thiamhaidh a' togail a crònain mhuladaich air a' chloich a's àirde dhi—bidh an eigheann uaine a' dìreadh suas ris na ballachan briste—bidh an eanntag, lus nam ban sìth, meuran nan cailleach marbh, a' fàs am measg nan leacan briste!

Mar so tha mac an duine, gloir an t-saoghail so, agus gach greadhnachas cruthaichte a' seargadh as, agus a' dol seachad—tha 'eachdraidh agus a chuimhne mar sgeul a dh' ínnseadh!

---

# LUNNUINN.

## An III. Earrann.

### TIGH-EIRIDINN GHREENWICH, AGUS AN DUN.

Cha 'n eil àite dlùth do Lunnuinn a's fearr is airidh air fhaicinn na *Greenwich*, baile beag tha mu astar cheithir mìle sìos o Lunnuinn, air bruach na h-aibhne. Tha rathad iaruinn eadar an t-aite so agus Lunnuinn, ann am bheil anabharra sluaigh air an giùlan o mhoch ga anmoch, air an cóig-mionaide-déug. 'S e nì tha 'fàgail a' bhaile bhig so co ainmeil agus co airidh air fhaicinn, an Tigh eirdinn eireachdail a th' ann airson sheòladairean aosmhor—tigh nach 'eil a leithid eile do'n t-seòrsa san t-saoghal uile. Is àillidh, stàdail an ait-reabh mhór so, air a togail le clachan snaighte, air chor agus gur coltaich e gu mór ri Pàilliun rìoghail na ri Tigh eiridinn air son sheòladairean bochda. 'S ann air son Pàilliun do bhan-righ'nn Ealasaid a thogadh e air tùs; ach 's ann ri linn Uilleim agus Màiri a thogadh a' chuid a's mò dheth. 'S e'n duine ainmeil sin, *Sir Christopher Wren* a thog an tigh ordheirc so. Tha e ochd ceud tri fichead agus cóig troidhean air fad. 'S ann sa' bhliadhna 1694 a rinneadh Tigh-eiridinn deth. Tha air an àm trì mìle fear saor-dhuais a' tàmh ann, agus còrr agus ochd fichead banaltrum a' feitheamh orra-san tha tinn no uireasach; agus tha dà mhìle dhéug 'ar fhichead (32,000) do sheann seòladairean air feadh na rìoghachd a' tarruing saor-dhuais, no *pension* as. Tha costas an àite agus na tha air a phàigheadh do'n

32,000 sin air a chruinneachadh o chìs tha air a thogail o gach seòladair tha mach á Breatunn. Tha h-uile seòladair a' pàigheadh sèa sgillean sa' mhìos as a thuarasdal, agus tha so a' togail suim co mór 's gu bheil uile chosd an tighe air a dhìol leis. Tha uile gu léir, dlùth do cheithir mìle pearsa a' tàmh san tigh-eiridinn eireachdail so. 'S culaidh-iongatais mothuchadh dhoibh—is seann seòladairean loingeas-chogaidh iad uile—cuid air aon chois—cuid le aon sùil no aon làmh—cuid gun chas gun làmh. Thug iad d' ar cuimhne facaill an òrain.

> " 'S iomadh rudha coimheach garg
> Thug an leabas as an gruaidh."

Tha'n t-aon seòrsa aodaich orra uile—casag fhada ghorm, ad chocte, bucuill 'nam brògan, agus tha na h-uile coltas orra bhi cridheil sùnndach : tha biadh is aodach is cairtealan aca co math 's a b' urrainn duine iarraidh; agus a bharrachd air na 's urrainn iad a chaitheamh do bhiadh 's do dh-aodach, tha leth-chrun san t-seachduin aca do dh-airgiod-pòca, air son tombaca agus ghnothuichean beaga eile. Chìtear iad 'nan suidhe, buidheann an sud 's an so, a' seanachas, a' gabhail òrain, a' leughadh, agus a sràidimeachd mar thogras iad. Tha pàirc fharsuing aca air son coiseachd, agus na h-uile cothrom a b' urrainn an cridheachan iarraidh ; ministeirean gu searmonachadh dhoibh, leabhraichean maith do gach seòrsa r' an leughadh, lighichean agus banaltruman 'gu feitheamh orra, agus cead dol a mach feadh a' bhaile mar thogras iad. Air uairibh tha connsuchadh agus tuasaidean eadar na bodaich, a'tighin thairis air na chunnaic iad, na blàran san robh iad, na loingeis air na sheòl iad, agus na ceannardan àrda bha tharpa.

Dlùth do'n àite so tha seann long chogaidh mhòr a bha ainmeil 'na latha 's 'na linn féin, an *Dreadnought*, air acair, agus tha ise mar thigh-eiridinn aig gach seòladair a bhuineas do rìoghachd eile agus a bhios tinn no uireasach, agus tha na h-uile ni air a dheasachadh air an son a b' urrainn doibh iarraidh.

Cha'n urrainn do neach na h-ionadan iochdmhor tròcaireach so fhaicinn gun sòlas agus taingealachd do Dhia a dhùisg daoine gu 'leithid do charantachd a thaisbeanadh do dh-uireasaibh nam bochd.

Suas o'n àite so tha Dùn no Tùr mór Lunnuinn, ris an abair iad sa' Bheurla *The Tower of London.* 'S iomadh linn a nis a chaidh seachad o'n thogadh an dìon-àit ainmeil so. Tha ballachan làidir mu thimchioll, agus dìg dhomhain làn uisge; agus air bràigh nam ballachan, air gach tùr agus baideal àrd, tha gunnacha-móra ann an lìonmhorachd. Tha dusan acair fhearainn an taobh a stigh do bhallachaibh an àite so. Tha os cionn mìle bliadhna bho 'n thogadh an Dùn so air tùs, ach bha rìgh an déigh rìgh a' cur ris; tha e nis mìle, agus tri fichead troidh air chuairt. Ghabhadh e leabhar mór dad do chùnntas ceart a thoirt air an àite so. An taobh ar stigh do bhallachan an dùin so tha 'n t-àite sam bi iad a' cùinneadh an òir agus an airgid, ris an can iad am *Mint.* So àite 's airidh air fhaicinn, anns a' bheil an acfhuinn a's cumhachdaiche air an t-saoghal airson òr agus airgiod a chùinneadh, agus far a' bheil iad air an àm a' deanamh buinn òir is fhiach cóig *sovereigns*, no cóig puinnd Shasunnach. Tha na h-uile seòrsa do ghunna-mór no beag a chleachdadh riamh air fairge no tir r' a fhaicinn san àite so, agus cha 'n eil inneal-cogaidh a tha aon rìoghachd air thalamh

a' cleachdadh nach faicear an so. O bhràigh nan seómraichean àrda tha na brataichean a ghlacadh sa' chogadh; agus cha'n eil blàr anns an robh an t-arm Breatunnach riamh, no anns an d' fhuair iad buaidh, nach eil nì-eiginn an so a ghleidheadh mar chuimhneachan air buaidh an latha. Tha ann an aon seòmar airm-chatha air son deich mìle seòladair, deas agus réidh airson an cur gu féum; agus ann an àit eile airm airson ceud gu leth mìle saighdear; as nach do loisgeadh urchuir riamh. Cha'n eil ìnnleachd a fhuaradh a mach airson cur as do mhac an duine (agus is lìonmhor iad) nach faicear an so. Tha gach seòrsa lùireach iaruinn a chleachdadh san rìoghachd r' am faicinn ann, agus samhladh nan laoch 's nan each fad mhìle bliadhna bha 'gan giùlan. Tha e duilich a chreidsinn nach 'eil na h-eich 's na marcaichean beò; agus tha beachd co math air fhaotainn uapa air cleachdaidhnean nan linntibh a dh' fhalbh 's ged a robh sinn beò san am.

Tha r'a fhaicinn ann an seòmar san àite so an coron rìoghail fo 'n do chrùnadh uile rìghrean Bhreatunn fad ochd ceud deug bliadhna. Tha an coron so do dh-òr air 'oibreachadh gu h-àillidh, le anabharra do chlachan luachmhor. Tha ann an t-slat rìoghail òir, mar an ceudna a chuireadh an làmh nan righrean 'nuair a chrùnadh iad; tha i so costail, fiach mòr do chlachan luachmhor air an oibreachadh a stigh innte. Tha mòran do shoithichean òir an so tha aosmhor luachmhor, agus air an gleidheadh le anabharra cùraim. Tha cuid diubh air an deanamh le dreach agus eireachdas nach 'eil e comasach a chleachdadh a nis. Tha na soithichean òir an so as a' bheil an Teaghlach rìoghail air am baisteadh; agus móran do shéudan prìseil nach urrainn-

ear ainmeachadh fa leth. Faodaidh e seòrsa do bheachd a thoirt duinn air an luach, gu bheil aon chlach ann a tha air a meas air dheich mìle punnd Sasunnach (£10,000). Tha móran do sheann leabhraichean air an gleidheadh an so—seana chòraichean, agus paipeirean prìseil, agus daoine ris a' bheil iad an earbsa air am pàigheadh airson cùram a ghabhail diubh. Tha an so an tuadh 's an ealag air na chuireadh gu bàs iomadh Banri'nn agus moraire, agus iomadh duine ainmeil; agus chithear an leac fhathast air am b' àbhaist dhoibh daoine a losgadh, agus an cur gu bàs na geur-leanmhuinn.

Ann an aon fhacall, ghabhadh e seachduin do dhuine an t-àit iongatach so a rannsuchadh no beachd ceart air bith a bhi aige air. Airson ochd-sgillean-deug chìtear na bheil r'a fhaicinn ann, agus daoine glic, sìobhalta tuigseach gu gach nì a mhìneachadh gu socrach, daoine tha co modhail do'n duine 's ìsle 's a bhiodh iad do'n duine 's àirde san tìr.

Theid sinn air ar n-aghaidh 'na dhéigh so gu cùnntas thoirt air cuid do nithibh eile ann an Lunnuinn.

---

## AILEAN NAN SOP.

### EACHDRAIDH FHÌRINNEACH AN DUINE AINMEIL SO.

'S IOMADACH sgeul tha air ìnnseadh mu 'n duine so ann an eachdraidh na Gàidhealtachd; agus tha iomadh eachdraidh mhearachdach air a thoirt mu 'dhéibhinn ann an leabhraichean. Dh' fheuch sinn gach aon diubh a rannsuchadh; agus tha sinn a nis a' toirt eachdraidh as am feodar earbsadh.

Bu mhac Ailean-nan-Sop do Lachunn Catanach, triath Dhubhairt, ceann-feadhna Chloinn-Illeathain—an t-aona cheann-feadhna suarach, tàmailteach mi-chliùiteach a bha riamh thairis air a' chinneadh ainmeil mheasail sin, duine air nach 'eil aon sgeul math air aithris—aintighearna cho garg, fhuilteach, ghealtach 's air a' bheil iomradh againn ann an eachdraidh ar dùthcha.

Bha 'n droch dhuine so air tùs pòsda ri Baintighearn Ealasaid Chaimbeul, nighean do MhacCailein-mór, iarla Earraghàidheal. Cha robh a' bhéisd dhuine so ach dà bhliadhna pòsda rithe 'nuair a dh' fheuch e a cur bàs le 'fagail air Sgeir-na-Baintighearna. Cha ruig sinn a leas an eachdraidh oillteil sin ìnnseadh an so—tha cùnntas fìor mhath air a thoirt mu 'thimchioll anns an "Teachdaire Ghàidhealach." Bha mac eadar Lachunn Catanach agus a' bhaintighearna so, Eachunn Mór Dhubhairt—duine air na h-uile dòigh eu-cosmhuil ri 'athair—ard fhlath co urramach air son gach deagh bheus agus buaidh 's a bha riamh sa' Ghàidhealtachd. An déigh do Lachunn Catanach dealachadh ri nighean MhicChailein, phòs e bean eile d'a chinneadh féin, nighean do dh-fhear Threisinnis, agus b'i so màthair an fhir so air a' bheil sinn a' sgrìobhadh, Ailean nan Sop.

'S ann ann an caisteal ann an eilean beag cùl-thaobh Mhuile bha Lachunn Catanach a chòmhnuidh 'nuair bha Ailean-nan-Sop 'na òganach. Tha'n t-eiloan so ainmeil ann an eachdraidh na rìoghachd ; bha e 'na dhaingnich aig rìghrean na h-Alba fad ioma ceud bliadhna; bha caisteal aca ann a bha anabarrach làidir. Tha aon chreag ard, chorrach, chas, ceithir thimchioll an eilein, air nach streipeadh gabhar, gun tighin air daoine ; agus tha muir bhuairte agus sruthan bras mu 'thimchioll, air

chor 's nach 'eil e comasach, cha mhór, a ghlacadh. Tha a' t-àit anns an robh na saighdearan a' fuireach air a ghearradh no air a shnaigheadh o'n chreig.

So an t-àit anns an d' àraicheadh Ailean-nan-Sop. Ghlac 'athair an daingneach so le foill, agus chum e i le fòirneart. 'Se 'cheud iomradh th'againn air Ailean-nan-Sop, oidhirp a thug e air nighean do MhacNèill Bharra, a bha 'n tigh 'athar—Theich i chum i féin thilgeadh thar stachd ard gu i féin a theasraiginn uaithe; ach thachair ceatharnach làidir oirre a thug upag do dh-Ailean leis an deach e thar a' chreig, agus thèarnadh ise bho 'innleachdan mallaichte.—Tha a' chreag thar na thuit e air a h-ainmeachadh air gus an latha diugh, "Urraigh Ailein-nan-Sop." Bha tèarnadh caol aige, ach thaniniig e bhuaithe. Bha san àm sin móran loingeas air an ais 's air an aghart ri réubainn agus mèirle—spùinneadairean, le sgioha làidir bhorb. Dh' fhalbh Ailean le h-aon diubh so, 's cha b'fhada bha e innte 'nuair a dhearbh se e féin 'na sheòladair agus 'na chreachadair comharraichte. Fhuair e uachdranachd na luinge, agus chaidh e bho eilean gu h-eilean, a' creachadh, a' losgadh agus a' spuinneadh gach àite, gus an robh 'ainm 'na chulaidh-òillt agus eagail air feadh na dùthcha. Le 'làimh féin b' abhaist da sop a chur ris na tighean agus an losgadh; agus 's ann uaith so a thugadh Ailean-nan-Sop mar ainm air.

Thainig an creachadair so le luing a stigh cùl Mhuile aig Leithear Thorloisg; chaidh Ailean le 'chuid gillean air tìr, mhurt e caraid da féin, tighearna 'n Leithir. B'e so ceann an teaghlaich urramaich d' am b' ainm Sliochd a' Chlaidheimh iaruinn—seann duine gun lochd—chuir e gu bàs e, agus ghlac e an tigh 's an

oighreachd dha féin. Tha e 'toirt duinn beachd brònach air staid na Gàidhealtachd san àm sin, 'nuair a fhuair an duine fuilteach so an oighreachd a ghleidheadh, agus e fein a shocruchadh mar a rinn e, le murt agus mèirle; ach bha e 'na ghaisgeach co curanta, threun, dhalma 's gu'n robh eagal orra làmh a thogail 'na aghaidh. Bha na cinn-fheadhna san àm sin a 'murt s a' milleadh a chéile; agus sheasadh Ailean-nan-Sop am fear a b' fhèarr a cheannchadh a chàirdeas.—Bha e air uairibh air taobh a bhràthar, Eachunn Mór Dhubhairt, agus air uairibh eile a' cath 'na aghaidh. Cha 'n eil ni air bith a's mó tha 'leigeil ris duinn sèoltachd agus treuntas an duine so na gu'n do cheannaich Mac Dhòmhnuill Ile a chàirdeas le Eilean Ghiogha thoirt dha mar oighreachd, agus bailtean eile ceann Loch Tairbeart. Chuir an ceatharnach, no an spùinneadair so seachad móran ùine ann an caisteal an Tairbeart a fhuair e bho Mhac-Dhòmhnuill; agus cheannaich MacCailein Mór a chàirdeas le oighreachd a thoirt dà ann an Cnapadal, àite tarbhach d' am b' ainm Cille-charmaig.

Le cairdeas nan daoine móra sin, MacCailein, Mac-Dhòmhnuill, agus a bhràthair, Eachunn Mór Dhubhairt, bha Ailean-nan-Sop anabharrach cumhachdach, agus 'na chulaidh-eagail d'a nàimhdean; agus ged a bha a liuthad oighreachd luachmhor aige, cha do sguir e do chreachadh, agus do mhilleadh. A mach o Chaisteal an Tairbeart b' àbhais da dol do Chòmhall agus do thaobh Loch Laoimunn, agus air feadh mhachraichean na Galldachd, a' togail chreach o gach àite. B'àbhais da le'loingeas dol mar an ceudna do dh-Eirinn a losgadh agus a mhilleadh, agus a thogail chreach; air chor 's gu'n robh Ailean-nan-Sop co ainmeil ann an Eirinn 's

a bha e ann an Albainn. Chaidh e' thogail chreach aon nair do 'n Eilean Bhódach ; chuala 'n Siorram gu 'n robh e 'tighinn, agus chruinnich e a dhaoine, ach cha seasadh iad na ceatharnaich bhorb a bha aig Ailean ; thug e aìr falbh làn a luinge do 'n spréidh a b' fhèarr a bha r' a fhaotainn.

Chuir giùlan Ailein mór-dhuilgheadas air an duine'ard-inntinneach, onorach; Eachunn Mór a bhràthair, agus air 'fhear-cinnidh Tighearna Chola Chual' Ailean nì-eiginn a thuirt Tighearna Chola 'na aghaidh, agus thug e Cola air gu aicheamhail a ghabhail. Bha Tighearna Chola 'sràidimeachd air an tràigh—ghlac Ailean e agus thug e air bórd air a bhìrlinn e, rinn e prìosanach dheth, agus cheangail e ris an tobht' e ; thog e 'shiùil agus thug e an Tairbeart aìr.

Bha Tighearna Chola 'na bhard urramaichte, agus thóisich e air òran a dheanamh do dh-Ailean-nan-Sop. Sheinn e an t-òran—fhuair so a' chuid a b' fhèarr do dh-Ailean—dh' fhuasgail se e, agus thug e 'chead da, ag ràdh ris, " thoir an aire ciod a their thu 'na dhéigh so mu m' thimchioll-sa—tha eun beag ann an Cola tha 'tighinn a dh' innsoadh dhòmhsa do chainnt aig do bhòrd féin—leigidh mi as thu, ach bi a'd'earalas á so a mach."

'Nuair bha Ailean air fàs aosmhor thog e d' a dhroch cleachdaidhnean, agus sguir e do chreachadh agus do réubainn ; ach cha do thaitinn so ris na ceatharnaich a bha 'na chaisteal—cha robh an fheòil cho pailt 's a b' àbhaist di. Air latha àraid bha cuirm aige, agus bha fear d'a dhaoine a' creim cnàimh feòla air nach robh móran r 'a fhaotainn. " 'Sann air an tigh so " ars' esan, " a thainig an dà latha 'nuair tha na cnàmhan co lòm."

Chual Ailean e, thuig e mar a bhà—"Biodh gach bìrlinn a bhuineas duinn deas an nochd, ar gillean 's ar daoine, agus fiachaidh sinn beagan feóla chur a stigh air son a' gheamhraidh." Thog iad orra troimh na Caoil Bhódach, agus ràinig iad suas air abhuinn Chluaidh dlùth do Ghlaschu—thog iad creach mhór, agus phill iad le làn gach bìrlinn a bhuineadh dhoibh. So a' chreach a's mó agus a' chreach mu dheireadh a thog Ailean-nan-Sop ; agus thugadh mar ainm oirre creach-na-h-aisne.

Ràinig Ailean aois mhór. Chaidh e do dh-I Chalum-Chille, rinn a réit ri Cléir an àite sin agus ann an ùine bheag 'na dhéigh sin bhàsaich e, agus thìodhlaiceadh e ann an I, ann an Reilig Orain maille r'a shìnnsearra, teaghlach Dhubhairt.

Dh' fhàg Ailean-nan-Sop aona mhac agus nighean. Chuireadh a mhac gu bàs airson oidheirp a thug e air Eachunn Mór, brathair 'athar, a mhurt; agus phòs an nighean Murcha Gèarr Lochabuidhe. Thainig an oighreachd a thug Ailean o Shliochd a' chlaidheimh iaruinn, teaghlach an Leithir, air a h-ais an déigh a bhàis, a dh' ionnsuidh Mhic Illeathain Dhubhairt, agus thugadh i do Lachunn òg, mac do Shir Lachunn Mór Dhubhairt, agus uaithe-san thainig teachlach Thorloisg. Chaochail Ailean-nan-Sop mu'n bhliadhna 1555, eadar sin agus 1560. Tha leac an duine so air a comharrachadh a mach fhathast ann an I Chalum-Chille.

---

## LACHUNN MÓR DHUBHAIRT.

Cha robh duine air Gàidhealteachd Albuinn a b'ainmeala, 'na linn, na Lachunn Mór, Triath Dhubhairt.

Cha robh Lachunn ach òg 'nuair a chaochail 'athair Eachunn Og, mac Eachuinn Mhóir. Bha bàigh chairdeil aig an Teaghlach Rìoghail do Chloinn-Illeathain, agus gu h-àraidh do theaghlach Dhubhairt. Agus, da rìribh, cha b'iongatach sin: cha robh ann an Albuinn uile fine a dh'fhuiling uiread ás an leith. 'Nuair a mharbhadh Rìgh Seumas an V.[mh] air blàr *Flodden*, anns a' bhliadhna 1513, bha callaid do chuirp Chloinn-Illeathain mu thimchioll an àite 's na thuit e, a chaidh a mach le Eachunn Odhar, Triath Dhubhairt, a thuit sa' bhlàr iomraiteach sin, a bha co sgriosail air maithibh agus air uaislean na h-Alba. Cha do dhì-chuimhnich an Teaghlach Rìoghail so; agus uime sin, 'nuair a chaochail Eachunn Og, thug iad an t-oighre leò do Dhun-Eideann, far an d'àraich iad e mar mhac rìgh, agus far an d'fhuair e an t-ionnsuchadh 's am foghlum a b'àirde bha r'a fhaotainn 'san àm sin 'ran rìoghachd. B'e 'n cileadair a bha air an àm sin thairis air òighreachd Dhubhairt, Eachunn, mac Ailein-nan-Sop (air an d'thug sinn cùnntas san àireamh mu dheireadh), mac bràthar-sean'ar Lachuinn Oig. Bha móran do chuilbheartan an athar ann an Eachunn; agus dh'fhiach e an cinneadh a dhùsgadh gu Lachunn Og a chur gu taobh, agus e fhéin a thogail gu uachdaranachd an teaghlaich, mar cheann-feadhna 's mar thighearna Dhubhairt. Ach co luath 's a phìll Lachunn Og, agus a chunnacas e aig caisteal a shìnnseara—flath co eireachdail, dhreach-

mhor, 's a sheas air bonn bròige—ghabh a dhaoine ris; chruinnich iad mu'n cuairt da; dh'fhàiltich iad e le furan mór; bhòidich iad a bhi dìleas da. Ghlacadh Eachunn, mac Ailein-nan-Sop; chuireadh bìrlinn agus sgioba leis do dh-Eilean Chola, far na chuireadh gu bàs e.

Bha nis ceann-cinnidh aig Clann-Illeathain nach robh a choimeas, airson neart, agus misnich, agus foghluim, agus eireachdais, is dòcha, ann an Albuinn uile; agus cha b'fhada gus na choisinn e dha féin an t-ainm air a' bheil e air a ghairm ann an eachdraidh na h-Alba,—"Lachunn Mór nan ioma' buaidh."

B'e Iarl Earraghàidheal, MacCailein Mór, bràthair-a-mhàthar; ach ged a b'è, agus ged a b'è an duine bu chumhachdaiche air an àm sin 'san dùthaich, gidheadh thug Lachunn Mór gu cùnntas e airson an dòigh anns na chreach e féin agus na Caimbeulaich cuid do dh'fhearann Chloinn-Illeathain, gu h-àraidh Eilean Luing, far na loisg iad gach tigh, agus na spùinn 's na mhìll iad gach duine 's gach teaghlach;—agus mór agus cumhachdach mar a bhà MacCailein, b'éigin da maitheanas iarraidh air Lachunn Og, mac a pheathar, agus làn dìol a phàigheadh airson gach millidh agus sgrios a rinn e.

Anns a' bhlaidhna 1577, chaidh Lachunn Mór a mach do Dhun-Eideann a choimhead an Rìgh. Bha 'chùirt an sin cruinn, agus flaithean, uaislean, agus morairean na dùthcha, uile san làthair. Chuireadh urram anabarrach air Lachunn Mór. Cha robh sa' chùirt uile a choimeas. Thachair do dh-Iarl Athull a bhi sa' chúirt, e féin agus a theaghlach. Bha naimhdeas coimheach eadar an teaghlach so agus teaghlach Mhic-

Cailein Mhóir. 'San àm sin, bha spéis ard aig Iarl Athull do Lachunn Dhubhairt, airson an tillidh a thug e á MacCailein, agus mar a smachdaich se e. Chuir an Rìgh roimhe, nam b'urrainn da, pòsadh a dheanamh suas eadar Lachunn Mór agus nighean Iarl Athull. Cha robh so doirbh r'a dheanamh. Bha a' chàraid òg toileach; bha 'n seann Iarla anabharrach toileach, agus gheall e tochar mór. Thainig oidhche a' chòrdaidh, 's bha gach nì air a shocruchadh. B'éiginn do Lachunn dol dachaidh mum pòsadh e; agus dh'fhàg e 'chúirt, a' gealltainn gu'm biodh e air ais á Muile co luath 's a b'urrainn da. Ach thachair dha gabhail rathad caisteil Iarla Ghlinne-Càrn, far na chuir e seachad latha no dhà. Bha nighean aig an Iarla so thug bàrr air baintighearnan na rìoghachd ann an àilleachd. Ghrad dhì-chuimhnich Lachunn Mór nighean Iarl Athull, ris an robh e fo ghealladh pòsaidh. Ceart shuarrach mu gach gealladh, thairg e a làmh do'n àilleagan chiatach so; agus bha iad air am pòsadh! Chuir so corruich mhór air an Rìgh, agus air Iarl Athull; agus cha b'iongatach è. Chaill Lachunn càirdeas an Rìgh, agus bha Iarl Athull 'na nàmhaid da fhad 's bu bheò e.

Bha Aonghas Ileach (se sin, "Dòmhnullach Mór nan Eileanan"), MacDhòmhnuill, pòsda ri piuthar Lachuinn. Bhuineadh Ile agus Cinntìre, agus móran do dh'fhearann eile, do'n duine chumhachdach so. Bha an dithis dhaoine so, Aonghas Ileach agus Lachunn Mór Dhubhairt, air ioma dòigh cosmhuil r'a cheile—dàna, misneachail, uaibhreach, àrdanach; agus is daor a dhìol an dà chinneadh air a shon so. Cha robh ach fuil, agus losgadh, 'us fòirneart, 'us creach, fhad 's a bha iad beò; agus chaill iad, le'n caisteil, a' chuid bu

mhò do'n oighreachd mhór a thainig a nuas d'an ionnsuidh o'n sinnsearaibh. Lìonadh e leabhar, 's cha bu leabhar beag, mion-chùnntas a thoirt air gach còmhstri bha eadar Cloinn-Dòmhnuil Ile agus teaghlach Dhubhairt ri lìnn Lachuinn Mhóir. Innsidh sinn an dòigh anns na thòisich an cogadh sgriosail eadar an dà chinneadh threun so—còmhstri bha anabharrach caillteach dhoibh taobh air thaobh.

Anns a' bhliadhna 1585, bha Dòmhull Gorm Shléite, le móran do Chloinn-Dòmhuill, a' dol do dh-Ile ás an Eilean Sgitheanach, a dh'amharc a charaid Aonghas Dòmhnullach, tighearn Ile, bha 'chòmhnuidh 'na chaisteal ann an Dún-Naomhaig. Thainig sìd choimheach, a thug air Dòmhull Gorm agus na bha maille ris fasgadh a ghabhail air ceann-mu-thuath Eilein Diúra, a bhuineadh do MhacIlleathain Dhubhairt. Air a' cheart là sin, bha dithis uaislean do Chloinn-Illeathain, a chaidh a stigh do chala eile ann an Diúra, dlùth do'n àite 'n robh Dòmhull Gorm agus a luingis—dithis dhaoine 'chuir a mach air an ceann-cinnidh, agus aig nach robh a chridhe tighin 'na làthair. 'Se b'ainm do'n dithis dhaoine so, Uisdean MacGhilleasbuig Chléirich agus MacDhòmhuill Theirich. Chuir iad so romhpa anbharra comhstri a thogail eadar Dòmhull Gorm agus Lachunn Mór. Air feadh na h-oidhche, dh'éirich an dithis dhaoine so, agus chreach agus thug iad leò spréidh Chloinn-Illeathain a bha air feurach dlúth do'n àite 'san robh Dòmhull Gorm agus a dhaoine. Thug iad leò iad, thog iad an siùil, agus dh'fhàg iad Dìùra.

Thachair dìreach mar a shaoil an dithis dhroch dhaoine so. Cha luaithe 'dh'ionndrain Clann-Illeathain an

cuid spréidhe, na thug iad Dubhairt orra, a dheanamh an gearain ri Lachunn Mór. Chruinnich esan a chuid daoine; bha gach bìrlinn fo uidheam; agus ràinig e Diùra, far an robh Dòmhull Gorm fhathast, agus a chàirdean. Gun fhacall a labhairt, no aobhar air bith thoirt seachad, ghrad bhuail Lachunn Mór agus a cheatharnaich air Clann-Dòmhnuill, aig àite ris an canar an Cnoc-Breac, far na chuireadh an ruaig orra, le mór àr. Mharbhadh trì-fichead do Chloinn-Dòmhnuill; agus bha Dòmhull Gorm féin, gun teagamh air bith, 'san àireamh so, mur bhi gu'n do thachair dha bhi 'na chadal 'na bhìrlinn, agus gun fhios aige ciod a bha 'dol air aghart.

Phill e do Shléite, a' bòideachadh dioghaltas a bhi aige air Lachunn Mór, a thàinig air mar so, agus gun fhios c'arson. Chuir e fios do gach teaghlach do Chloinn-Dòmhnuill air feadh Gàidhealtachd Albuinn iad a bhi deas gu seasamh leis, agus aicheamhail a thoirt a mach airson na fala a dhòirteadh air Innis a' Chnuic-Bhric. Chruinnicheadh sluagh Ile, Chinntìre, Shléite, Ardnamurchan, Shuaineart, Mhùideart, agus Uist, a' chinne deas is tuath; agus, do réir coslais, bha Lachunn Mór an impis a bhi air a sgrios. Ach sgrìobh an Rìgh litir a dh'ionnsuidh MhicLeòid Dhunbheagain is MhicLeòid na h-Earradh, iad a sheasamh le Lachunn Mór; agus chuir e teachdaireachd a dh'ionnsuidh Chloinn-Dòmhnuill gu'n seasadh e Clann-Illeathain, a dheòin na dh'aindeion, an aghaidh gach feachd a b'urrainn doibh a thoirt 'nan aghaidh.

Chaidh Aonghas Dhun-Naomhaig le litir an Rìgh do Dhubhairt, a dh'fheuchainn am b'urrainn da a' chùis a shocruchadh le 'bhràthair-céile, Lachunn Mór. Dh'fhàiltich Lachunn Mór e gu cridheil, agus rinn e cuirm

mhòr air a shon; ach 'nuair thainig iad gu gach cùis a shocruchadh, thuirt Lachunn Mór nach riaraicheadh nì bu lugha e na dara-leth Eilein Ile fhaotainn mar oighreachd dha féin agus d'a shliochd gu bràth. Cha robh math do dh-Aonghas Dhun-Naomhaig facall a ràdh. Sparradh e féin agus a dha mhac òg, a bha maille ris, anns an Toll-Dubh, prìosan dorcha ìosal ann an Caisteal Dubhairt, agus na h-uil' aon de na daoine bha maille ris!

Cha robh comas air, thug Aonghas dha na dh'iarr e—cha robh math a dhiùltadh. Chuir e a làmh ris na còraichean; agus fhuair e mach as a' phrìosan, air chùmhnanta gum fàgadh e a dhithis mhac, agus cuid a dh'uaislean eile do Chloinn-Dòmhnuill a bha maille ris ann an Dubhairt, mar urrasan gum biodh an réit air a seasamh, agus gu'n tugadh Aonghas do Lachunn Mór seilbh an dara-leith Ile mar a gheall e.

Chaidh Lachunn Mór 'na dhéigh so a ghabhail seilbh anns an oighreachd 'an Ile, do reir a' chòrdaidh a rinneadh. Cha d'thug e leis armailt air bith, ach buidheann thaghta do ghaisgich chàirdeil d'a chinneadh féin; agus thug e leis Seumas Og, mac Aonghais, oighre Ile, a dh'fhàgadh ann an Dubhairt le 'athair, mar bharantas airson coimhlionadh na réit a rinn iad.

Ràinig Lachunn Mór caisteal a bhuineadh dha ann an Eilean Loch Guirm, anns an Ruinn Ilich; agus an so dh'fhuirich e fad latha no dhà. Thainig litir air muin litir d'a ionnsuidh o'bhrathair-céile, a' toirt cuireadh dha tighin do Chaisteal Mhaolantràigh g'a choimhead, agus Seumas Og a thoirt maille ris, a thaobh gu'n robh fadal mór air a mhàthair fhaicinn. Chaidh MacIlleathain, le ceithir-fichead agus sèa pearsa maille ris, do

Mhaolantràigh, a choimhead Aonghais Ilich. Thachair so mu mheadhon an t-samhraidh, anns a' bhliadhna 1586. Rinn MacDhòmhnuill cuirm mhòr, agus thaisbean e gach gnè chàirdeis do MhacIlleathain; ach mhothuich baintighearn Aonghais, piuthar Lachuinn Mhóir, gu'n robh nithe 'dol air aghaidh nach robh a' còrdadh rithe, agus dhùisg amharus 'na h-ìnntinn gu'n robh foill ri dheanamh air a bràthair. Thug i sanas da. "Tha'n oidhche stoirmeil," ars' ise, "'s bu chòir do gach buachaille sùil a bhi aige air a threud." Thuig Lachunn Mór mar a bha 'chùis. Cha chaidleadh e sa' chaisteal, mar bu mhiann le Aonghas; ach thug e sabhal feóir air, far an robh a chàirdean agus a ghillean; agus thug e'n aire gu'n robh Seumas Og, an t-oighre, leis. Air a' mheadhon-oidhche, chuartaich Clann-Dòmhnuill an sabhal anns an robh Lachunn Mór agus a chàirdean 'nan cadal, agus Aonghas Ileach air an ceann! "Leig a stigh mi," ars' Aonghas. "Dh'fhàg thu mi gun deochan-doruis a ghabhail leam; agus imridh tu òl orm a rithist mu'n caidil thu." "Cha'n òl," arsa Lachunn Mór. "Bha ar sàth dibhe againn le chéile. Ach ma tha tart ort air déigh fuil Chloinn-Illeathain, cha'n ann gun strìgh 's gun fhios c'arson a thaomas tu aon dileag dhi an nochd—'s éiginn gu'n coisinn thu gu daor i." Ghrad dh'éirich Clann-Illeathain — tharruing iad an claidhean sgaiteach. Thog Lachunn Mór Seumas Og air a ghualainn chli; dh'fhosguil e'n dorus; agus, le 'chlaidheamh buadhmhor, bha e ann am prioba na sùl an sàs an Clann-Dòmhnuill. Ghlaodh an leanabh gu h-eagalach, aon uair ag asluchadh air brathair-a-mhàthar, agus a rithist air 'athair a theasraigìnn. Chunnaic Aonghas Ileach, mur cuireadh e stad air an iorghuill,

gu'n cailleadh e a mhac. Mu dheireadh, dh'iarr e maitheanas air Lachunn Mór. Gheall e, air 'fhacall 's air 'onoir, nach deanadh e tuille foille no lochd air, ach e a strìocadh. Cha robh comas air; mhothuich Lachunn Mór gu'n robh fichead 'na aghaidh airson a h-aon a bha air a thaobh, agus strìoc e. Cheangail Clann-Dòmhnuill na Leathanaich fear ri fear, agus chuir iad 'am prìosan iad! Bha dithis ann nach strìocadh—Leathanach a mhuinntir na Morbheirne, agus MacDhòmhnuill Theirich, a b'aobhar do'n bhlàr a chuireadh ann an Innis a' Chnuic-Bhric ann an Diùra. Chaidh iadsan a stigh do thigh a bha dlùth, agus chuir iad Clann-Dòmhnuill gu dùlan! An déigh iomadh oidheirp air an glacadh, chuireadh an tigh ri theine, agus loisgeadh an dà churaidh ghasda so.

Air an là-màireach, thugadh a mach na prìosanaich, air an ceangal gu cruaidh fear ri fear, agus chrochadh dithis diubh an làthair Lachuinn Mhóir. "An ann mar so," arsa Lachuinn, "a tha thu 'dol a chumail t'fhacaill?" "Facall ann no as," ars' esan, "tha thu nis a'm eisimeil; agus cha dealaich mi riut ach am bi mo làn aicheamhail agam." Mar so, chrochadh dithis agus dithis na h-uile latha, gus nach robh a h-aon air an tèarnadh, do cheithir-fichead agus sèa, ach Lachunn Mór agus brathair-'athar, Iain Dubh na Morbheirne, duine co treun fhoghainteach 's a bha d'a chinneadh.

Air an latha anns an robh Lachunn Mór agus Iain Dubh na Morbheirne r'an crochadh, dìreach mar a bha Aonghas Ileach a' dol air muin eich gu sealladh a bhi aige air a' chùis, ruith an t-each air falbh leis. Fhuair e droch leagadh, agus bhrist e a chas. Thèaruinn so air an àm beatha Lachuinn agus Iain Duibh na

Morbheirne. Chuireadh air an ais do'n phrìosan iad. Chuala 'n Rìgh mar thachair. Chuir e teachdaire do dh-Ile—chaidh MacCailein Mór, ann an ainm an Rìgh, a dh'fhaotainn saorsa do Lachunn Mór, mac a pheathar. Dh'aontaich Aonghas a chead a thoirt do Lachunn Mór, air chùmhnanta nach iarradh e gu bràth earrann air bith do dh-Ile tuille—nach tigeadh e féin no a dhaoine tuilleadh a chur dragh air Cloinn-Dòmhnuill; agus, mar bharantas gu'n robh an cùmhnant so daingeann, bha an Rìgh agus MacCailein Mór ri ochdnar òganach urramaichte 'chur 'na chomas, mar urrais gu'n robh an réite seasmhach. Chòrdadh uime so; agus b'iad na h-urrais a thug iad dhà—Eachunn, mac Lachuinn Mhóir; Alastair, bràthair MhicLeòid an Dùin; dà mhac do MhacFhionghain an t-Sratha; dithis mhac do MhacNèill, Bharra; Ailean, mac do Mhac-'ic-Eóghain, Airde-gaibhre; agus Dòmhnull, mac MhicIlleathain, Charn-bruth. 'Nuair a ràinig iad so Dùn-Naomhaig, fhuair Lachunn Mór comas a chas; ach chuireadh Iain Dubh na Morbheirne gu bàs!

Bha mac aig Iain Dubh 'na chaisteal ann an Ard-toirinis sa' Mhorbheirne, Ailean Og, sèa-bliadhna-déug a dh'aois; agus 'nuair a chual' e gu'n do chuir Clann-Dòmhnuill 'athair gu bàs, chruinnich e buidheann do Chloinn-Illeathain, agus thug e Ardnamurchunn air, gu aicheamhail a ghabhail air Cloinn-Dòmhnuill. Mhurt, agus loisg, agus chreach e Ardnamurchunn, gus an robh MacIain làn-thoileach réit a dheanamh—stròic mhór do'n dùthaich a thoirt dà mar oighreachd, agus a nighean, Una, thoirt dà ann am pòsadh.

San àm cheudna, chruinnich Lachunn Mór a dhaoine. Thainig MacLeòid Dhunbheagain agus MacDhomhnuill-

Duibh g'a chuideachadh le'n cuid armailt—na ceudan bìrlinn làn dhaoine—agus ruigear Eilean Ile; agus ma ruig, b'e sin ruigheachd na dunach do'n eilean thruagh! Chuir iad an ruaig air Aonghas Ile agus a dhaoine. O dheas gu tuath, mhill iad an t-eilean àillidh. Chuir iad sèa ceud pearsa gu bàs—seadh, a h-uile duine comasach air airm a ghiùlan. B'i sin bliadhna na bas-bhualaidh agus a' bhròin do mhnathan Ile! Theich Aonghas do Chaisteal Dhun-Naomhaig. Chuairtaich Clann-Illeathain, Clann-Leòid, agus na Camronaich, an t-àite; ach thainig a' bhaìntighearn a mach, agus rinneadh còrdadh ùr. Fhuair Lachunn Mór còir air dara-leth Ile. Rinneadh réit, agus phill Lachunn Mór air ais do Mhuile.

Tha so a' toirt seòrsa do bheachd dhuinn air an staid thruagh anns an robh Gàidhealtachd na h-Alba 'san àm so. Cha robh ach losgadh, agus marbhadh, agus creach, agus fòirneart do gach seorsa 'dol air aghaidh anns gach cearna—gun lagh, gun cheartas, gun iochd, gun truacantas—an cinneadh uile fo smachd a' chinn-fheadhna, agus comas aige an gairm a mach gu murt agus losgadh mar a thogradh e, agus an cur gu bàs gun deuchainn gun fhianuis, ach dìreach mar thogradh e féin!

Chì sinn ciamar thainig a' chomhstri bha eadar an dà chinneadh ainmeil so gu crìch 'san ath àireamh, anns an teid sinn air ar n-aghaidh gu bruadar Fhir-Bhorora, blàr Loch Ghruinard, agus bàs Lachuinn Mhóir.

---

## Earrann II.

Bu truagh cor na Gàidhealtachd ri linn an duine ainmeil so. Thug sinn cuid do dh-eachdraidh Lachuinn Mhóir seachad anns an àireamh mu dheireadh, agus theid sinn a nis air ar n-aghaidh mar a gheall sinn.

Chuir giùlan borb Lachuinn Mhóir agus murt nan Ileach corruich air Cloinn-Dòmhnuill uile, agus bhòid is mhionnaich gach teaghlach do'n chinneadh threun sin gu'n deanadh iad làn aicheamhail a ghabhail air Cloinn-'Illeathain—nach cuireadh iad dhiùbh an cuid airm gu bràth gus an deanadh iad dioghaltas comharaichte air a' chinneadh sin a thug sgrios co lóm air Ile. Chuir Clann-Dòmhnuill Chinntìre, an Eilean Sgitheanaich, Ardnamurchunn, Mhùideart. Arasaig, agus mar an ceudna Clann-Nèill Ghiogha, Mac-'ic-Alastair na Luibe, Clann-A-Ph-ì Cholosa, agus iomadh teaghlach cumhachdach eile, an ainm ris a' bhoinn so, gu'n seasadh iad a chéile an aghaidh Triath Dhubhairt; agus 'nam measg so bha MacIlleathain Bhororai, a b'éiginn éiridh le 'chuid daoine air taobh nan Dòmhnullach, air dha 'fhearann a bhi aige bho MhacDhònuill Shléite, agus uime sin nach b'urrainn da a dhiùltadh. Thug Fear Bhororai leis a mach á h-Uist agus na h-eileana eile buidhionn làidir do cheatharnaich thréuna, chruadalach. Thainig Clann-Dòmhnuill, le feachd lìonmhor agus cumhachdach, air tìr ann am Muile, mun gann a bha fios aig Lachunn Mór gu'n robh iad a' smuainteachadh air a leithid, agus 'nuair nach robh e idir deas air an son. Chuir e fios air feadh na dùthcha, gach aon do'n chinneadh a dh'fhàgail an Leithir, agus

na beanntan a thoirt orra, le'n cuid spréidhe; agus an sin chuir se e féin air an ceann.

'S ann a stigh do Loch nan Gall a thainig Clann-Dònuill; agus chaidh iad air tìr aig Doireghuaig, dlù do'n Chnoc Mhuileach, aig bun na Beinne Móire. Chaidh iad air an aghaidh gu Sròn-na-Cranalaich, mar thrì mìle do'n Lic-lìghe, far an robh Clann-Illeathain cruinn. Thug Lachunn Mór ordugh seachad nach cairgheadh a h-aon d'a dhaoine seachad air bealach cumhann cas, far na chuir e roimhe Clann-Dòmhnuill a chasg, nam feuchadh iad dìreadh; ach bha curaidh dàna, misneachail 'nam measg, Iain Og Ionarsgathadail, d'an d'thug Lachunn Mór uachdranachd na feadhnach a chuir e 'dhìon a' bhealaich air an robh dùil aige an tugadh Clann-Dònuill a' chéud oidheirp. Ach ged a dh'iarradh air a' ghaisgeach òg so gun chéum a ghluasad gus an tigeadh a nàmhuid air, cha b'urrainn da fuireach air ais, no a' bhuidhionn a bha'n earbsa ris a chumail fo smachd. Ghrad léum e féin 's na bha maille ris a sìos gu Sron na Cranalaich, far an robh Clann-Dònuill, agus dh'éirich e orra; ach b'ann dàsan, agus dhoibhsan a bha maille ris, bu mhiosa. Cha mhór gu'n do phìll a h-aon dìubh air an ais a dh'ìnnseadh mar thachair.

Air an là-màireach, chruinnich Clann-Dònuill comhairle mhór do na daoine bu mheasala, bu ghlice, 's a b'ainmeala san fheachd air fad, chum a shocruchadh 'nam measg féin ciod bu chòir dhoibh a dheanamh. 'Nam measg so bha Fear Bhororai—duine anabharrach tuigseach, ciallach, agus misneachail leis a sin uile. 'S furasda 'smuainteachadh nach robh esan fìor thogarrach sa' chogadh so, an aghaidh a chinnidh féin. 'Nuair thainig e 'stigh do'n Chomhairle, thug iad fa'near gu'n

robh e tróm, stòlda, muladach—nach robh facall a' tighin as a bhéul, ach e 'sìor amharc air an làr le aghaidh chianail. "Cha'n urrainn an strìgh so bhi taitneach leatsa, Fhir Bhororai," arsa MacDhònuill. "Cha'n fhaod e bhi 'na chùis thaitnich leatsa dol a mhurt 's a mharbhadh do chinnidh féin. Uime sin, cha'n iarr mi ort a bhi 'm broilleach na cuideachd an diugh. Fuirich thusa air deireadh, anns a' chùl-choimhead." "Tha mi," arsa Fear Bhororai, "fada 'd chomain, a MhicDhònuill; ach sin nì nach urrainn dòmhsa 'dheanamh. Cha'n e ann-togradh fuil Chloinn-'Illeathain a dhòrtadh tha 'dùsgadh mo thromad-inntinn air an àm, na idir sgàth dol san iorghuill; ach nì-eiginn eile tha 'na bhuaireas air m'anam, agus 'gam lìonadh le cùram." "Innis domh ciod è," arsa Mac Dhònuill; "guidheam ort, na ceil e." Dhiùlt Fear Bhororai so a dheanamh, car tamuill; ach mu dheireadh dh'innis e do MhacDhònuill gu'n do bhruadair e aisling an oidhche 'n raoir, a bha 'cur smuairean agus cùram air. "Och! an aisling eagalach!—tha an sealladh a chunnaic mi mu choinneamh mo shùl, agus na briath-ran a labhradh rium am chluasaibh air an àm, mar gum b'ann air a' cheart àm a thachair e; ach b'fhéarr leam gun innseadh." "Na diùlt mi," arsa MacDhònuill. "Eisd, matà," arsa Fear Bhororai. "An déigh dhomh tuiteam ann a seòrsa do chlò-shuain, mu mheadhon-oidhche chuala mi na briathra so gu pongail, mar o neach a bha 'na shìneadh ri m' thaobh:—

"A Lic-ll' sin, O 'Lic-ll!
'Sann ortsa bheirear nis an dìth;
'S iad Clann-'Illeathain a bheir buaidh
Air an t-sluagh a thig air tìr.

"A Ghearna dhubh, 's i Ghearna dhubh ;
'Sann innte dhóirtear pailt an fhuil !
Marbhar an Ridire Ruadh
Mun till claidheamh do thruaill duibh." *

Chuir aisling Fir Bhororai uamhas air Cloinn-Dòmhnuill! Theich iad. Thug iad an cladach orra. Mhóthuich Clann-'Illeathain iad. Thainig iadsan a nuas o'n bheinn mar eas o sgàirnich. Bhuail iad air Cloinn-Dònuill. Tha'n eachdraidh ag ràdh gu'n do thréig Fear Bhororai iad, agus gu'n do thionndaidh e le Cloinn-'Illeathain ; ach cha'n eil sin fìor. Nam biodh e air sin a dheanamh, chailleadh e am fearann a bh'aige bho Tighearna Shléite. Ach 's ni cìnnteach gu'n do mharbhadh móran do Chloinn-Dònuill mun d'fhuair iad a mach gu fairge. Cha'n eil e ro chìnnteach cia dhiùbh a mharbhadh no nach do mharbhadh an Ridire Ruadh. Thug Clann-Dònuill Eilean Thirithe orra, far na loisg iad gach tigh, na chreach iad an spréidh, agus na mhurt iad a' chuid bu mhó do Chloinn-Illeathain a bha 'tuineachadh an eilean sin agus Eilean I-Chalum-Chille !

Bha boile agus cuthach air Clann-Dònuill. Chruinnich iad feachd ùr, gu oidhearp a thoirt air Lachunn Mór 'na chaisteal an Dubhairt. Chruinnich iad air eilean a tha dlù do cheann mu dheas Chearara, beul Loch Faochann, ris an canar am Bachd ; ach cha b'ann gun

* The above lines may be thus translated :—

Thou dark and dismal *Leckalee*,
The fatal fight befals on thee.
The race of Gillean shall prevail ;
The strangers' strength this day shall fail.

Thou, lofty, towering *Gearnadu*,
Shalt yield the eagles plenteous food.
Ere swords to their black sheaths return,
The Red Knight's blood shall stain the Burn.

fhios do Lachunn Mór. Chruinnich esan a dhaoine 's a chàirdean, a chinneadh fèin uile, agus Clann-Nèill Bharra, Clann-'ic-Ionmhuinn an t-Sratha, agus Clann-'ic-Guaire Ulbha. Dh'fhàg iad Dubhairt 'nam bìrlinnibh, le sgairt do ghaoith tuath agus toiseach tràghaidh; agus cha b'fhada bha iad a' ruigheachd a' Bhachd. Bha boghachan-saighde aig a' chuid bu mhò do'n fheachd so. Chruinnich Clann-Dònuill air an tràigh; ach leig Clann-Illeathain frasan do shaighdean 'nam measg, a thug orra an tràigh fhàgail. Chaidh iad air tìr. Leig iad air Clann-Dònuill le'n claidheannan, gus na mharbhadh trì cheud gu leth dhiubh; agus bha a' chuid bu mhò do na bha beò air an leòn 's air an réubadh gu truagh.

Phill Lachunn Mór do Dhubhairt, agus MacDhònuill Shlèite, MacIain Ardnamurchunn, Macleòid Leòghais, agus MacA-Ph-ì Cholosa, aige 'nam prìosanaich. Mu dheireadh, b'éiginn do dh-Ard-Chomhairle na rìoghachd dol san eadraiginn, agus geallaidhnean fhaotainn taobh air thaobh, o Chloinn-Illeathain agus Chloinn-Dònuill, sgur do'n mhurt eagalach so a bha dol air aghaidh, agus sìth agus réit a dheanamh, air neo gu'n cailleadh iad le chéile an oighreachdan. Rinneadh sìth, ach bha fuath agus naimhdeas 'nan cridheachan. Leigeadh na prìosanaich fa sgaoil o Chaisteal Dhubhairt. Thug Lachunn Mór urras seachad air a shon féin agus airson a chuid daoine, gu'n giùlaineadh iad iad féin gu sìochail o sin suas.

'Nuair bha, mar shaoil leis an Rìgh, gach cùis socruichte, chuir e urram air Triath Dhubhairt, agus rinn e Ridire dheth—Sior Lachunn Mór Dhubhairt.

Ach cha b'fhada gus an d'fhàs e sgìth do'n chùmhnanta

fo'n d'thàinig e. Cha b'urrainn do'n ghaisgeach fhuileachdach so a bhi 'na thàmh. Bha MacIain Ardnamurchunn, a dh'éirich le Clann-Dònuill 'na aghaidh, a nis a suiridhe air màthair Lachuinn Mhóir. Bu phiuthar i do Iarl Earraighàidheal, MacCailein Mór. Bha dubhairidh, no teachd-à-stigh, mhór aice; agus dh'iarr e a pòsadh. Cha do chuir Lachunn Mór 'na aghaidh so, ged bha làn fhios aige gum b'e 'm beairteas a bha 'dhìth air MacIain, 's nach b'e aona ghaol a bha aige air a mhàthair. Shuidhicheadh latha na bainnse. Choinnich cuideachd mhôr ann an tigh Thorloisg, far an robh bean-na-bainnse a chòmhnuidh. Bha môran chàirdean cruinn taobh air thaobh. Bha am pòsadh seachad. Chaidh a' chàraid òg a luidhe. Bha na càirdean ag òl. Thòisich an connsuchadh. Bha deoch air a' chuid bu mhò a bha 'làthair. Thuirt fear do Chloinn-Dònuill nach b'e a gaol féin a thug air Mac-'ic-Iain a' chailleach, màthair Lachuinn Mhóir, a phòsadh, ach gaol an airgid. Bha so ni's leòir. "Tha'n fhìrinn agad," arsa fear do Chloinn-Illeathain; agus, le sin, shàth e a bhiodag ann an cridhe 'n fhir eile! Bha'n tuasaid air bonn. Mhurtadh a' chuid bu mhò do luchd-leanmhuinn Mhic-'ic-Iain. Chaidh fear-eiginn a stigh far an robh Lachunn Mór 'na luidhe, a dh'ìnnseadh dha mar thachair. "Fhalbh!" ars' esan; "cha'n eil comas air. Ma ruitheas am mada-ruadh am broilleach nan gadhar, 's gum millear e, có 's coireach?"

Chaidh na murtairean a stigh do'n t-seòmar far an robh a' chàraid òg 'nan luidhe; agus bhiodh fear-na-bainnse air a ghrad chur gu bàs, mur bhi glaodhaich agus sgreadail a mhàthar air seòrsa do thruas a dhùsgadh ann an cridhe Lachuinn Mhóir.

Mu'n àm so, thainig aon do na luingis Spàindeach a bha air faondradh air feadh nan Eileanan, a bhuineadh do'n chabhlach mhór ris an abradh iad *The Armada,* a stigh do Thobarmhoire. 'Se 'm *Florida* a b'ainm do'n luing mhóir so. Thachair so anns a' bhliadhna 1588; agus 'se *Don Farëia* b'ainm do'n sgiobair a bh'air an luing ainmeil so.

Chuir an Spàindeach mór, uaibhreach fios gu Triath Dhubhairt crodh, is caoraich, is aran, a ghrad chur a dh'ionnsuidh na luinge; airneo, mur deanadh e so gun dàil, gu'n loisgeadh e 'n t-eilean. Chuir Lachunn Môr gu dùlan e; ach rinn iad réit. Thug Lachunn Mór dha, 'na dhéigh sin, na bha 'dhith air, airson nan dolaran matha Spàindeach a fhuair e an iomlaid.

Bha MacIain Ardnamurchunn a nis a' cruinneachadh a chàirdean, chum a bhi' m bad Lachuinn airson mar a ghiùlain Clann-Illeathain iad féin oidhche na bainnse, agus airson murt a chuid daoine. Chuala Sior Lachunn Mór na bha 'na bheachd. Thug e Tobarmhoire air; agus, o'n Spàindeach, fhuair e cuideachadh gu dol a mach an aghaidh Chloinn-Dòmhnuill. Fhuair e ceud saighdear uaithe; agus, leò sin, thug e Eig, is Cana, agus Eilean-nam-Muc air, a bhuineadh do Chloinn-Dòmhnuill, agus chreach agus loisg e iad; agus, 'na dhéigh sin, chaidh e air tìr ann an Ardnamurchunn, chum Caisteal Mhiongairidh a losgadh, nam b'urrainn da. 'S gann a dh'fhàg e tigh 'na sheasamh ann an Ardnamurchunn o cheann gu ceann. 'S ann am feadh a bha Lachunn Mór a' feuchainn Caisteal Mhiong-airidh a mhilleadh, a loisgeadh an long mhór, am *Florida,* ann am bàgh Thobarmhoire. Ach lìonadh e leabhar mór, eachdraidh a thoirt air na nithibh oillteil a rinn an

dà chinneadh ainmeil so an aghaidh a chéile. Cha do thachair àr, no murt, no losgadh, bu neo-iochdmhoire am measg nan daoine fiadhaich taobh eile 'n t-saoghail, nach cuala riamh iomradh air Dia.

Mu dheireadh, fhuair Lachunn Mór agus MacDhònuill Ile sumanadh gu seasamh an làthair an Rìgh agus na Cùirt, ann an Dunéideann. Fhreagair iad an sumanadh. Chuir Righ Seumas fichead mìle punnd Sasunnach ùlaidh air Lachunn—suim anabharrach san àm sin—an déigh dha urras a thoirt seachad, agus a ghealltainn, nach tugadh e tuillidh oidhirp an aghaidh Chloinn-Dònuill. An déigh sin, fhuair e a chead. Chuireadh an t-suim cheudna mar ùladh air MacDhònuill Ile. Chuir iad ceithir mìle punnd a dh'ùladh air MacDhònuill Shléibhte. Thug iad so, mar an ceudna, urras airson an giùlan math; agus fhuair iad an cead.

Cha luaithe fhuair Lachunn Mór dhachaidh, na thog e ochd-ceud-deug (1800) saighdear; agus leò so chaidh e nùnn do dh'Eirinn, gu cuideachadh le *Elizabeth*, Banrigh Shasunn, na fineachan borb Eirionnach a cheannsuchadh, a bha air éiridh suas an ceannairc 'na h-aghaidh. Ach cha b'fhada gus na ghairm Righ Séumas air ais e o Eirinn, oir bha cogadh ùr air bristeadh a mach ann an Albuinn. Bha móran do na teaghlaichean Pàpanach san taobh tuath air éiridh suas an aghaidh an Rìgh; agus dh'éirich na Caimbeulaich fo MhacCailein Og, agus Iarl Athull, agus Moraire *Foulis*, suas as a leith,—agus maille riutha so, Lachunn Mór Dhubhairt. Thugadh uachdranachd armailt an Rìgh do MhacCailein, nach robh ach ochd bliadhna deug a dh-aois! Choinnìch an dà arm a chéile aig Gleann-Livet, far na chuireadh blàr fuilteach.

Chuireadh an ruaig air na Caimbeulaich, agus thàr Mac-Dhònuill-Duibh agus na Camronaich 'nan déigh; ach sheas Lachunn Mór 's a chinneadh misneachail. Bha dà cheud deug fear an earbsa ris; agus leò so chuir e 'n taobh eile gu dùlan, ged a theich na Caimbeulaich. Nam bitheadh an t-arm uile fo uachdranachd an duine fhoghuintich so, cha'n eil teagamh air bith nach do choisinn e an latha. Mar a bhà, choisinn e mór-chliu dha féin 's d'a chinneadh, ged a mharbhadh mòran diubh sa' bhlàr so.

Ged a bha nis sìth agus réit, car tamuill, eadar-Clann-'Illeathain agus Clann-Dònuill, dh'éirich aobhar ùr chum grabadh a chur air an càirdeas. Ach cha'n urrainn sinn eachdraidh an duine so a chrìochnachadh san àireamh so. Theid sinn air ar n-aghart leatha 'na dhéigh so; agus feuchaidh sinn cuntas a thoirt, cha'n e amhàin air bàs Lachuinn Mhóir, ach cuid do na nithe tre an d'fhuair na Caimbeulaich greim air mòran do dh-oighreachd Chloinn-Dònuiil agus air fearann Chloinn-'Illeathain maraon.

---

## Earrann III.

Cha b'fhada sheas an t-sìth a rinneadh eadar Lachunn Mór agus mac a pheathar, MacDhòmhnuill Ile, Sir Seumas òg.

Thainig am flath òg so a stigh air an oighreachd an àite 'athar, agus bha fadal air brathair a mhàthar, Lachunn Mór, a choinneachadh, agus aicheamhail a thoirt a mach airson gach losgaidh agus millidh a rinn

e air a dhùthaich 's air a dhaoine. Fhuair Sir Lachunn còir o'n Rìgh air cuid do dh-Eilean Ile, agus cha robh e am beachd Shir Seumas cur 'na aghaidh so; ach cha do chòrd iad mu na crìochabh. Chùm Sir Lachunn a mach gum buineadh Port-Asgaig dhàsan, ach so àite ris nach dealaicheadh am fear eile 's e beò. Chaidh Lachunn Mór do dh-Ile chum so a shocruchadh, agus faodar an so ni aithris a thachair dha mun d'fhàg e Muile. Bu Phàpanaich teaghlach Dhubhairt gus an d'thàinig Lachunn Mór a mach as an eaglais sin, agus an d'rinn e aidmheil sa' chreidimh Ath-leasaichte. Bha e 'na chleachdadh roimhe so le'-san, agus leis na daoine bho'n d'thàinig e, 'nuair bhiodh iad a' dol a mach gu cogadh no gu creach, coiseachd trì uairean, deiseal, ceithir-thimchioll eilein bhig a bha 'n Loch-Speilbh, a' guidhe soirbheachaidh agus fortain air an turus. Air an àm so, cha b'e amhàin gu'n d'rinn Lachunn Mór dearmad air a' chleachdadh ghnàthaichte so, ag amharc air mar shaobh-chràbhadh amaideach, ach chaidh e féin, agus thug e air a dhaoine a leantuinn, trì uairean ceithir-thimchioll an eilein o thuath gu deas, a' deanamh fochaid air an t-seana chleachdadh. Chuir so corruich agus duilgheadas mór air a chuid daoine, agus chaill iad am misneach. Dh'fhalbh e do dh-Ile le cabhlach mór, 's cha do phill e gu bràth air ais. Thainig droch shìd, agus b'éiginn da tarruing air falbh do Loch-Gruineaird, agus fasgadh ghabhail dlùth do'n eilein. Shocruicheadh latha àraid anns an robh e féin agus mac a bhràthar ri coinneachadh, agus gach cùis a cheartachadh.

Chaidh Sir Lachunn air tìr le dà cheud agus tri-fichead fear, a choinneachadh Shir Seumas. Dh'fhàg e a' chuid eile d'a dhaoine sna bìrlinnibh aig an eilein,

fo Eachunn òg, a mhac bu shine. Chaidh am mac a b'òige, Lachunn, air tìr le 'athair. Thainig Sir Seumas 'na chòmhdhail leis an àireamh cheudna do luchd-leanmhuinn; ach dh'fhàg e buidheann mhór dhaoine cùl cnuic, gu bhi dlùth, an earalas gum biodh féum orra.

Mhothuich muinntir Ile gu'n robh luingis Shir Lachuinn air tràghadh an Loch-Gruineaird, ann an làthaich far nach robh e comasach do neart dhaoine an carachadh; agus mar so, bha a' chuid bu mhò do cheatharnaich Lachuinn ann an eilean, gun chomas tìr-mór a thoirt orra a chuideachadh leis. Fhuair Sir Seumas brath gur h-ann mar so a bha 'chùis. Rinneadh fead, agus gu grad thainig iadsan a bha air an cleith cùl na beinne air an aghaidh. Thuig Lachunn Mór mar a bha 'chùis—thuig e foill Shir Seumas; agus ged nach robh leis-san ach trì-fichead-deug fear, agus ochd ceud air an taobh eile, chuir e roimhe nach strìocadh e. Labhair e r'a dhaoine—tharruing e a chlaidheamh-mòr, claidheamh a' chinn-iaruinn—thog e suas e 'na ghlaic chumhachdaich. "Co air bith," ars' esan, "a chì a' ghrian ud shuas a' dol fodha an nochd, bidh e 'na chomas a ràdh gu'n d'rinn an stàilinn so a dleasdannas!" Bha Clann-Dòmhnuill gu h-àrd air uchdaich os an cionn. "Leanaibh mise, fhearaibh!" ars' esan; "thugamaid urram mar is còir do mhac mo bhràthar 'na ionad àrd." Ann an uine ghoirid, bha'n dà fheachd am badabh a chéile. Thuit mòran sa' cheud ionnsuidh, agus thugadh pilleadh air Cloinn-Dòmhnuill; ach coma, phill iad a rithist agus a rithist, ach cha robh e 'nan comas Clann-'Illeathain a chumail o mhullach a' chnuic a ruigheachd. 'Nuair chunnaic Sir Seumas nach b'urrainn da Lachunn Mór no a dhaoine 'chasg, leig e air gu'n robh e 'teicheadh

—thàr e as gu cnoc eile, an dòchas gu'n leanadh muinntir Mhuil' e; oir bha buidheann eile do mhuinntir Chinntìre aig MacDhòmhnuill am falach, 's bu mhiann leis Lachunn Mór a bhriagadh air aghart far an robh iad. Ach cha robh an seann laoch co socharach, no co furasda mheall-adh. Chruinnich e a dhaoine mu 'thimchioll air mull-ach an àit a choisinn iad le'n claidhean, agus chuir e roimhe fuireach an sin gus am pilleadh air an t-sruth, agus gum faigheadh Eachunn òg 's a' chuid eile d'a dhaoine gu tìr, gu cuideachadh leis. 'Nuair thuig Sir Seumas nach robh e 'na chomas bràthair-'athar a mhealladh, agus eagal a chridhe air gum faigheadh a' chuid eile d'a dhaoine gu tìr, ghrad phill e le naoi ceud fear, gus Clann-'Illeathain a chur gu bàs, no a thoil féin fhaotainn uapa.

Sheas Sir Lachunn air mullach a' chnuic, air ceann a dhaoine, gus an d'thainig Sir Seumas òg mar cheud slat do'n àite 'n robh e. "Leigibh á so mi, fhearabh," ars' esan; "ìslichidh mi it an fhìrein òig ud, air neo tuitidh mi san oidhirp!" Léum e sìos an còmhdhail Shir Seumas, agus a dhaoine 'na dhéigh. Dh'fhosguil e slighe dha féin le 'chlaidheamh. Thuit gach aon a thainig 'na rathad, gus an robh e mar fhad a' chlaidheimh do Shir Seumas. Stad e—bheachdaich e air le sealladh colgarra, gidheadh le bàigh—"A Shéumais, a Shéumais, a mhic mo pheathar, fàg mo rathad!"

Air a' cheart mhionaid so, thainig urchair o làimh leibidich a bha 'm measg Chloinn-Dòmhnuill; bhuail am peileir Lachunn Mór san uchd, agus thuit an laoch!

Chuir so boile choimheach air Cloinn-'Illeathainn—chruinnich iad mu thimchioll corp Shir Lachuinn. Ghabh muinntir Shir Seumas misneach; ach ged bha

triùir mar aon an aghaidh Chloinn-'Leathain, cha do strìoc iad. Air an àm so, thainig buidheann ùr a mhuinntir Arainn, a sheas le Cloinn-Dòmhnuill; ach ged a thàinig, sheas Clann-'Leathain fhad's a bha duine comasach air seasamh air bonn a choise. Mu dheireadh, 's gann a dh'fhàgadh duine beò dhiubh. Thuit air blàr Ghruineard dà-fhichead-déug 's a deich dhiubh. Cha d'fhuair ach fichead beò as a' chòmhrag! agus bha dà-fhear-dhéug dhiubh so a dh'fhalbh le Eachunn òg, g'a dhìon, 'ionnsuidh a' chladaich, mun do thuit 'athair. Bha sealladh acasan a bha air an Eilean Naomh air na bha 'dol air aghaidh, ach cha robh e 'nan comas tir-móra ruigheachd chum cuideachadh le'n càirdean; agus bu chruadalach an sealladh so do na laoich ghasda bha air a' chuthach le aimheal nach b'urrainn iad a bhi 'n sàs 'nan nàimhdean foilleil. 'Nuair phill an seol-mara, thog iad na siùil, shìn iad na ràimh, agus le cridheacha briste, cumhadh agus bròn, thug iad Dubhairt orra, far an cualas gaoir nam ban-Muileach; 's cha b'iongatach è.

Thuit mòran do Chloinn-Dòmhnuill, agus bha Sir Seumas air a leòn co goirt 's nach robh dùil gu'n tigeadh e bhuaithe.

Thainig boirionnach bochd a Chloinn-'Leathain, agus thug i leatha corp Lachuinn Mhóir air slaod gu eaglais Chillechomain, far na thìodhlaic i e. Le gluasad a' charbaid air an robh an corp, thainig atharrachadh mór air 'aogus; agus thòisich mac na mnatha so ri fochaid air, agus ri gàiricich. Bu Dòmhnullach an gille, ach chuir so uiread chorruich air a mhàthair 's gu'n d'thug i ionnsuidh air a mac féin le biodaig; agus leòn i e, airson a bhi 'magadh air a ceann cinnidh.

Beagan bhliadhnaichean 'na dhéigh so, thog Eachunn

òg armailt mhòr, agus dh'éirich mòran do na fineachan Gàidhealach leis, gu aicheamhail a ghabhail air MacDhòmhnuill airson bàs Lachuinn Mhóir. 'Nam measg so bha MacFhionghain an t-Sratha, MacLeòid Dhunbh-eagain, MacNèill Bharra; agus le feachd làidir thug iad Ile orra.

Rinn Sir Seumas uidheamachadh freagarrach air an son. Choinnich iad, agus chuireadh an cath. Bhuadh-aich Clann-'Leathain 's an càirdean; leònadh Sir Seumas —is gann a bha'n deò ann, ach ghiùlain iad air falbh e. Chuireadh an ruaig orra gu buileach. Thug a' chuid bu mhò do Chloinn-Dòmhnuill Ceanntìre orra, a' giùlan leò an ceannaird truagh, bu ghann a bha beò. B'e so àm na bochduinn do dh-Eilean Ile. Fad thrì làithean, cha robh ach murt is àr is losgadh is creach. Cha d'fhàgadh tigh 'na sheasamh. Cha do chaomhnadh duine na bean, na'n leanabh air a' chìch, ach còrr aon a theich do dh-uamhan agus àiteachan uaigneach air feadh nam beann. Cha do stad Clann-'Leathain gus nach robh deur tuille fala r'a dhòrtadh, na bothan eile r'a losgadh!

B'e so am blàr mu dheireadh eadar an dà chinneadh so, 's am blàr a b'fhuiltiche chuireadh leò. O'n àm so cha robh, 's cha bhì, blàr eatorra. Cha'n eil nàimhdeas na fuath eatorra; agus, taing do'n Fhreasdal chaomh, tha laghannan math a nis air feadh na rìoghachd, agus sìth agus réit eadar luchd-àiteachaidh na Gàidhealtachd.

'S ann 'na dhéigh so a thug an Rìgh o MhacDhòmh-nuill 'oighreachd mhór an Ile 's an Ceanntìre. Thugadh Ile do dh-Iain Caimbeul, triath Chalder, agus Ceanntìre do theaghlach Earraghàidheal. Chaill Clann-Dòmhnuill an cumhachd agus am fearann le chéile. Tha'm fearann

a bh'aca air an àm sin an diugh a' tarruing barrachd agus trì fichead mìle punnd Sasunnach sa' bhliadhna.

Chaidh Lachunn Mór a mharbhadh sa' bhliadhna 1598.

---

## AM PRIONNSA ÒG.

NAR robh pìobaire sa' Ghàidhealtachd nach lìon a mhàl, 's nach séid a suas Fàilt a' Phrionns' Oig ! Tha sinn a' deanamh dheth nach 'eil fìor Ghàidheal air feadh an t-saoghail do nach toir e toil-inntinn a chluinntinn gu bheil oighre òg air a bhreith do chrùn Bhreatunn. Ceud mìle fàilt air an leanabh rìoghail !

Thachair so air là Fhéill-Martuinn, an t-aon la-déug do'n mhìos a chaidh seachad ; agus is aobhar taingealachd gu bheil a' Bhan-righ agus an t-oighre òg so a' tighin air an aghart co maith 's a b'urrainn do'n rìoghachd iarraidh.

Chaidh a Bhan-righ a luidhe gu slàn fallain air oidhche Di-luain, beagan an déigh deich uairean ; agus mu shèa uairean sa' mhaduinn, dhùisgeadh an lighiche 's a' bhean-eòlais a bha 'feitheamh oirre. Bha lighich' eile dlùth anns a' phàilliun. Chuireadh fios gun dàil air luchd-riaghlaidh na rìoghachd, luchd-comhairle na Ban-righ ; oir 's éiginn gum bi iadsan sa' phàilliun air a leithid so do dh'àm. Thainig *Sir Robert Peel*, agus *Wellington*, agus ard-mhorairean agus mhaithean na cùirte, mu naoi uairean, agus an t-Ard-Easbuig agus Easbuig Lunnuinn.

Cha robh ann an seòmar na Ban-righ, an àm a

saoithreach, ach an lighiche 's a' mhuime, agus Prionns' Albert. Beagan roimh aon-uair deug, rugadh am Prionnsa — naoidhean lurach, làidir; agus an ceann ùine bhig 'na dhéigh sin, thugadh a stigh e an làthair nan àrd-uaìslibh a bha cruinn. O'n àm sin, tha a' Bhan-righ slàn, fallain; agus am Prionns' òg co lùthor, làidir, bheothail, iasgaidh, ri aon naoidhean gille a bhanaltrumaich muime riamh 'na h-uchd.

Tha iomadh ainm, no (mar their iad sa' Bheurla) *title*, urramach aig a' Phrionns' òg. Cha'n eil e air ainmeachadh fhathast Prionnsa *Wales*, no Prionnsa na Cuimrich. So tiodal a gheibh e ri ùine, agus 'se so an t-ainm air an ain'ghear e.

Tha nis os cionn cóig ceud bliadhna bho'n a ghabh oighre crùin Bhreatunn an t-ainm so. Bha *Wales* 'na rìoghachd saor, air a bonn féin, le a rìghribh, 's a laghanna, 's a cainnt, 's a cleachdaidhnean féin, mar a bhá Alba; ach bhuadhaich rìoghachd Shasunn 'na h-aghaidh, agus chuireadh na Cuimrich thruagh fo chìs do Shasunn. 'Se an ceud Iomhar (*Edward I.*) a rinn so; agus cha'n eil eachdraidh a's brònaiche r'a leughadh na an dòigh a ghabh an duine neo-iochdmhor sin air na daoine foghainteach sin a cheannsuchadh. Bha mòran Bhàrd san àm sin am measg nan Cuimreach. Chùm iadsan suas cuimhne nan làithean a dh'fhalbh, le'n òrain agus le'n dànaibh. Bha na bàird air gach còmhdhail agus cruinneachadh; agus le'n ceòl agus le'n òrain, las iad spioradan na h-òigridh suas an aghaidh rìgh Shasunn, agus muinntir Shasunn. Chuir Rìgh Iomhar fios orra air fad, iad a thighin a chluicheadh dha, agus a dh'aithris an òran Chuimreach. 'Nuair fhuair e iad 'na mhèin 's 'na chomas, chuir e h-uile

mac màthar dhiubh gu bàs ! Chruinnich e 'na dhéigh sin uaislean, agus maithean, agus cinn-fheadhna na dùthcha; agus thuirt e riutha, o'n a bha leithid do ghràin agus do dh'fhuath aca do na Sasunnaich, gu'n tugadh e dhoibh prionnsa a rugadh 'nan dùthaich féin, aig nach robh uiread agus aon fhacall Beurla. "An còrd so ribh?" ars' esan. Thog iad iolach ghàirdeachais. Thàirngeadh a mach bann, agus chuir gach aon a bha làthair an ainm rithe le sòlas, a' mionnachadh gu seasadh iad dìleas do dh-aon phrionnsa, a mhuinntir an dùthcha féin, a thogradh rìgh Shasunn a chur thairis orra. Bha a' Bhan-righ maille ris air an àm, ann an Caisteal Charnarbhoin, ann an *Wales*. Dh'asaideadh i latha no dha roimhe sin. Rugadh mac òg dhi. Cha robh gu dearbh facall Beurla 'na cheann, na facall do chainnt air bith, ach ghairmeadh e Prionnsa *Wales* anns a' bhliadhna 1234 ; agus a nuas o'n àm sin, tha'n tiodal, no an t-ainm onorach so aig mac-mór an Rìgh, oighre na rìoghachd.

Tha ainmeannan eile aige, mar an ceudna—Diùc *Chornwall,* Diùc Bhaile-bhòid, Iarla Charruig, Morair *Renfrew,* agus Morair nan Eileanan, maille ri Prionnsa Bhreatunn ; agus an ceann latha no dhà, gairmear e Prionnsa *Wales* agus Morair *Chester*. Ma ni ainmeannan no tiodalan féum dha, tha gu leòir aige dhiubh.

Chuir breith an leinibh rìoghail so mór-shòlas air muinntir na dùthcha gu coitchionn. Bha cruinneachadh mór an Glaschu air a' 15 là—os cionn dà mhìle do dh-àrd mharsantan a' bhaile mhóir so ann an aon seòmar, a chruinnich a dh'òl deoch-slàinte na Ban-righ agus an oighre òig. Bha gach aon do'n chuideachd toilichte.

Tha e 'toirt mòran sòlais duinn a chluinntinn gu bheil luchd riaghlaidh a' bhaile-mhóir so a' cumail cuimhne air na bochdan air an àm so—a' dol a thoirt cuideachaidh dhoibh, fhad 's a tha 'nan comas, le gual, biadh, agus aodach. So an dòigh as fèarr agus as freagarraiche air an taingealachd a thaisbeanadh do'n Fhreasdal chaomh airson a chaoimhneis agus a chàirdeis d'ar Ban-righ agus ar dùthaich.

Tha sinn fo bharail nach d'rugadh riamh oighre air rìoghachdaibh co mór, co farsuing, co cumhachdach, agus air slòigh co lìonmhor riùsan air a' bheil am Prionns' òg ri riaghladh, ma chaomhnar e. Cha robh rìoghachd na Ròimhe riamh co farsuing na cho cumhachdach. Cha luaithe tha 'ghrian a' dol fodha air aona chearn a bhuineas do Bhreatunn, na tha i ag éiridh air cearnabh eile a bhuineas duinn mar an ceudna. Cha'n eil mionaid anns na ceithir-uaire-fichead anns nach 'eil grian nan spéur a' soillseachadh air cearn—seadh, ioma cearn—do na dùthchanna móra sin a bhuineas do Bhreatunn. Ge mór *Russia,* le 56,000,000 do shluagh, tha againn aon dùthaich (Innsean na h-àird-an-ear amhàin) anns a' bheil 130,000,000 do shluagh. Ma chuirear ri so sluagh gach cearn eile tha fo chumhachd Bhreatunn, 's ann a lìonadh e duine le h-uamhas—muilleanan agus na ceud muilleanan, anns gach cèarn do'n t-saoghal mhór, fo ùghdarras agus smachd aig aon eilean beag, nach 'eil ach mar dhùrdan suarrach sgeire air aghaidh a' chuain mhóir!

A rithist deir sinn, ceud mìle fàilt air a' Phrionns' òg, agus gu soirbhicheadh an Tighearna leis!—gu robh e air a chaomhnadh gu bhi 'na bheannachd do'n

rìoghachd mhór so, 's 'na mheadhon an làimh Rìgh nan rìghrean, gu mòran maith a dheanamh 'na lìnn 's 'na latha!

ITE SHUAICHEANTAIS A' PHRIONNS' OIG.

Tha fios aig mòran d'ar luchd-leughaidh gu bheil an suaicheantas féin, agus an gearradh-arm féin, aig gach teaghlach àrd, agus gach fine san dùthaich;—mar tha an leómhan 's an làmh-dhearg aig Clann-Dòmhnuill—na trì chasan, an caisteal, agus ceann an tairbh, aig Cloinn-Leòid—cabar féidh aig Cloinn-Choinninch, agus mar sin sìos. 'Se suaicheantas Phrionnsa *Wales*, trì itean àrd an eòin ris an canar an Sruth (*Ostrich*); a h-aon do na h-itean so a' seasamh dìreach suas o chlàr an aodainn, air a' bheirt-chinn, agus a h-aon eile a' lùbadh air falbh o gach taobh dhi so; agus 'se am facall suaicheantais, *Ich Dien*—dà fhacall Ghearmailteach, a ciallachadh, "Tha mise 'seirbhiseachadh," no a' frithealadh, no fo ùghdarras.

So an dòigh air an d'fhuair an ceud Phrionnsa *Wales* so:—Anns a' bhlàr iomraiteach sin ris an canar Blàr *Chressy*, a chuireadh eadar rìgh Shasunn agus rìgh na Frainge, anns a' bhliadhna 1346, air machair fharsuing san Fhraing, far na chuir deich-mìle fichead Sasunnach an ruaig air ceud mìle Frangach, thachair e gu'n robh am prionns' òg, mac an rìgh, ann—Prionnsa *Wales*—esan d'an robh mar fhrith-ainm, "Am Prionnsa Dubh," a chionn gum bu deise dhubh a b'àbhais da bhi 'caitheamh. Chomharraich am flath òg so e féin gu mór air an latha sin. Cha robh àite 'n do thaisbean se e féin nach do theich na Frangaich roimhe; leag e iad thall 's a bhos, agus thuit na gaisgich a b'ainmeala san Roinn-Eòrpa

fo 'chlaidheamh cumhachdach. Bha aon seana ghaisgeach tréun sa'bhlàr, rìgh *Bohemia.* Bha e aosmhor, dall ; ach thug e srian an stéud-eich air an robh e 'marcachd do shaighdear a bha r'a thaobh, agus cha b'urrainn doibh a chumail a mach as a' bhlàr. .Fhuaradh e am measg nam marbh, 'nuair bha'm blàr seachad. Bha na trì àrd-itean geala 'na chlogaid mar shuaicheantas. Thug am Prionns' òg a chlogaid de'n t-seana ghaisgeach ; chàirich e a' cheann-bheairt so air a cheann féin, leis na facaill so air an deargadh oirre, *Ich Dien;* agus riamh o'n àm sin, 'se so is suaicheantas do Phrionnsa *Wales,* oighre Bhreatunn.

Faodar, o'n tha sinn a' labhairt mu Bhlàr *Chressy,* a ràdh gu'm b'e so a' cheud bhlàr anns an robh gunnacha-mòra (*cannon*) riamh air an cleachdadh ; agus anns an teine mhór a bha ann an Tùr Lunnuinn (air a' bheil cùnntas san àireamh so), loisgeadh, leaghadh, agus mhilleadh ceud do na gunnacha-mòra a ghlac na Sasunnaich sa' bhlàr so, agus a thug iad a nall 's a chuireadh san Tùr mar chuimhneachan air a' bhlàr ainmeil so.

---

## IARLA ULADH.

### SGEUL FIRINNEACH.

THA còir, no sochair, no dlighe aig morair uasal Eirionnach nach 'eil aig aon neach eile san rìoghachd. 'Se sin seasamh le 'chòmhdach-cinn air an làthair an rìgh, 'nuair tha uile fhlaithean na rìogachd 's an cinn rùisgte, tha e air a cheadachadh do cheann tighe

teaghlaich ard *Uladh*, seasamh le aid no clogaid air a cheann an làthair na cùirte. Tha os cionn sè ceud bliadhna o'n choisinn teaghlach Ulster an onoir so.

B'e *Iain de Courcy*, air an àm sin Iarl *Uladh*—rinn e nì-eiginn a choisinn diomb agus corruich rìgh Shasunn—dh'orduich an rìgh a ghlacadh 's a thoirt 'na phrìosanach do Lunnuinn, ach b' usa so a ràdh na a dheanamh; cha robh eadar dà mhaoil na h-Eirionn duine co làidir, threun mhisneachail ris an Iarla so. Dh' fheuch iad uair agus uair prìosanach a dheanamh dheth, ach dh'fhairtlich e orra. Mu dheireadh fhuair iad so a dheanamh le foill, nì nach robh 'nan comas le strìgh agus oidheirp fholluiseach. Thug iad duais d'a ghillean féin, agus bhrath iadsan e. Bha e air latha àraid a' deanamh peanais, a' coiseachd casruisgte, a' dol o dheas gu tuath mu thimchioll eaglais agus cladh Dhùin-Pàdruig an Eirinn — thàinig a naimhdean air gun fhios—cha robh a chlaidheamh no a chuid armachd aige, nam bitheadh cha bu toil leo tighin 'na dhàil—thog e maide bha sa' chladh, agus le so chum e a naimhdean car tamuill air an ais, ach b'éiginn da strìocadh mu dheireadh an déigh dha trì-pearsa-deug a mharbhadh dhiùbhsan a thainig 'na aghaidh. Thugadh an t-Iarla mar so 'na phrìosanach do Shasunn, agus ghlaiseadh suas e anns an t-seòmar-iaruinn san Tùr, a tha o chionn ghoirid air a losgadh. Mu'n àm so thachair e gu'n robh comhstri eadar rìgh Shasunn agus rìgh na Frainge. An àite dol gu cogadh le'n armailtean, cho' aontaich an dà rìgh a' chùis a bhi air a socruchadh le dithis ghaisgeach, fear air gach taobh, rìgh Shasunn a shònruchadh

aona ghaisgich, agus rìgh na Fraing aon eile, agus an dara taobh a chur do'n ghnothuch, le comhstri an dà laoich so an làthair an fheachd mhóir a bha ri bhi cruinn—nam faigheadh an Sasunnach a' chuid a b' fhearr do'n Fhrangach, bha 'chùis le rìgh Shasunn, ach nam buadhaicheadh an gaisgeach Frangach, bhiodh a' chùis le rìgh ra Frainge.

Dh' fheuch an dà rìgh an duine bu chalma 's a b' fhoghaintiche 'nan rìoghachdan fhaotainn. Chuala rìgh Shasunn nach robh curaidh co tréun, no aon a b' urrainnear a choimeas ri Iarl *Uladh* a bha 'na phrìosanach san Tùr; chuir e aon do mhaithean na cùirte d'a ionnsuidh uair agus uair, a dh' fheuchainn an rachadh e leis do'n Fhraing a chur a' chath an aghaidh gaisgich rìgh na Frainge—ach 'se fios-freagairt a fhuair e "Cha téid, cha dóirt mi braon do m' fhuil as a leith, cha do thoill e uam e, cha chuir mi mo bheatha féin an cuńnart air son rìgh co neo-airidh." Ach mu dheireadh chuir an rìgh fios g'a ionnsuidh a ràdh ged nach deanadh e so air a shon-sa, math dh' fheudta air son onoir na rìoghachd gu'n rachadh e 'mach, 's nach leigeadh e leis an Fhrangach a bhi 'bòsd nach robh neach an Sasunn na 'n Eirinn a sheasadh ris. "Abair ris," arsa *De Courcy*, "ged nach rachainn fad mo lùdaig air a shon-san, gidheadh airson onoir mo dhùthcha gu'n rachainn gu bás—tuigidh am Frangach leibideach nach 'eil Eirinn gun ghaisgich." Chuireadh fios do dh-Eirinn air a chlaidheamh féin, agus air 'airm chatha. Thàinig an latha, bha sluagh anabharrach cruinn, rìghrean Shasunn, Albunn agus na Frainge, agus armailtean lìonmhor. Thainig an gaisgeach Frangach air aghaidh a' marcachd air steud-each eireachdail

agus chuir e gu dùlan aon duine b' urrainn rìgh Shasunn a thoirt 'na aghaidh; ach 'nuair thainig Iarl Uladh air aghart agus a chunnaic am Frangach a choltas, co làidir, chalma lùghor 's a bha e, thainig oillt air, chriothnaich e, smuaintich e gum b' fhearr teicheadh math na droch fhuireach—chuir e'n spuir an cliathach an eich, agus thug e rìoghachd na Spàind air, as nach do phill e tuillidh.

Le so choisinn rìgh Shasunn an latha; ach air a bhi do na rìghrean agus do'n t-sluagh mhór a bha cruinn iomradh 'chluinntinn air tréuntas agus neart Iarl *Uladh,* bu mhiann leo e thoirt doibh dearbhaidh air. Chuir iad clogaid stàilinn do'n t-seòrsa bu làidire air ealaig mhóir dharaich, agus, le aon bhuille d'a chlaidheamh, sgoilt e 'na dà leth i, agus chuir e an claidheamh co domhain sìos san ealaig 's nach robh duine a làthair a b'urrainn a thoirt air ais! Tha a' cheart chlaidheamh leis an d'rinneadh so, lùireach agus airm an duine chumhachdaich so, r'am faicinn ann an Tùr Lunnuinn, mur do loisgeadh iad san teine mhór leis na mhilleadh an aitreabh aosmhor so bho chionn ghoirid.

Fhuair e 'oighreachd agus 'fhearann air an ais; agus thuirt an Rìgh ris—"iarr ni's àill leat, agus bheir mise dhuit e." Fhreagair *De Courcy*—"Or, no airgiod, no fearann, cha'n eil a dhìth orm. Rinneadh tàmailt agus mi-onoir orm; 's ann a bha 'dhìth orm urram ùr, an àite 'n dìmeas a rinneadh orm. 'Se m' iarrtas cead fhaotainn seasamh an làthair an Rìgh, mi féin agus ceann mo theaghlaich á so suas, le m' cheann-bheairt air mo cheann, 'nuair a bhios cinn nan cùirteirean eile rùisgte." Fhuair e so, agus tha an t-urram so mar

dhlighe aig a theaghlach gus an latha diugh. 'Nuair a chrùnadh Righ Uilleam, agus mar an ceudna a' Bhan-righ a tha nis thairis oirnn, thainig Morair Cheannsàile (*Lord Kinsale*), agus sheas e an làthair na cùirte le 'chomhdach-cinn air, 'nuair a bha uile mhaithean na rìoghachd gun ad, gun bhoineid, gun chlogaid. 'Se Morair Cheannsàile ceann an teaghlaich urramaich so air an àm.

---

## A' MHADUINN AILLIDH EARRAICH.

### SGEUL AIRSON OIGRIDH NA GAELTACHD.

ANN an gàradh boidheach làn do gach blàth bu chùbhraidh na chéile, chunnaic mi ceithir balachain mu'n aon mheudachd, co-aoisean a thogadh le chéile, a cluith 'sa mireag le cridheachan cho eutrom 'sa bhuail riamh ann an còm. Cha robh na h-eoin bheaga bhoidheach bha seinn ann an geugan nan craobh os an cionn na bu chridheil na iad—a ruith an déigh a chéile—air uairbh a feuchainn greim a dheanamh air an dearbadan-dé 'bha 'g iathadh seachad air sgiathan àillidh òr-bhuidhe—air uairibh eile nan suidhe air bruaich an uillte 'bha siubhal seachad orra le borbhan muladach, agus a cruinneachadh na dearcain-làir 'bha fàs air gach tòman uaine mu'n timchioll. Am feadh 'sa bha mi beachdachadh orra le anabarr taitneachais, mhothaich mi duine teachd far an robh iad, mach as a' choille. Shuidh e fo sgàile; agus air dha na balachain bheag' a ghairm d'a ionnsuidh, thoisich e air labhairt

riutha. Bha ni-eiginn anabarrach taitneach an gnùis 's an coslas an duine-sa—mòran truacantais, agus bàigh, is coimhneas, is gràidh. Fhad 'sa bha e labhairt ris na balachain, thug iad aire shònraichte do 'chainnt, agus thaisbean iad mòran meas da. Bha aon fhear, gu sonraichte, a thug mòr aire do chainnt an duine, agus air an d'amhairc an t-urra beannaichte le bàigh anabarrach. Dhlùthaich mi orra, agus mar sin chuala mi na briathran a labhair e ris na balachain.

"So," ars' esan, "an gàradh air an robh mi labhairt. Tha sibh a faicinn gur àite boidheach taitneach e—àite anns am faod sibh, mo ghillean beaga, bhi fìor shubhach agus shona fad uine bhig; ach cha'n àit' e anns am faod sibh stad no tàmh mar dhachaidh. Cha b'fhad' gus an cailleadh e a dhreach is àilleachd. Sheargadh gach blàth; fear mu seach do na h-eoin bheaga, phaisgeadh iad an ribheid, agus sguireadh iad de'n òrain. Dh'fhàsadh sibh sgìth, neo-shunntach; dh'fhàsadh gach meas tha nis cho blasta searbh, mi-thaitneach. Cha bhitheadh tlachd agaibh ann an cleasachd no ann am mireag. Theirneadh a' ghrian o àirde nan speur; thigeadh am feasgar 'san oidhche; agus an sin thigeadh na beathaichean fiadhaich allmharra 'mach. Chluinneadh sibh am bùrralaich eagalach, agus sgriosadh iad sibh.

"Tha an gàradh so maith ni's leòir tiota beag sa' mhaduinn, ach cha'n fhaodar dachaidh a dheanamh dheth. Tha 'ur dachaidh ann an tìre eile, tamull beag air falbh. Tha fàsaich is monaidhean eadar sibh is e—àiteachan teth loisgeach ri choiseachadh. Ach cha'n eil nì 'ruigeas leas cùram no eagal a chuìr oirbh, ma dh'éisdeas sibh mo chaint, 's ma leanas sibh mo

chomhairlean, 's gach earail a bheir mi dhuibh. Choisich mi féin e, agus faodaidh sibh lorg mo cheumanan fhaicinn anns gach cearn do'n t-slighe ; agus far a' bheil am barrachd cunnairt, 'sann an sin tha lorg mo cheumanan ni's soilleir r'a fhaicinn : agus mo ruigeas sibh an dachaidh sin, faodaidh sibh da rìreadh 'bhi taingeil. Tha anns an àite sin nithe nach fhaca sùil, nach cuala cluas, 's nach 'eil e comasach dhuibh nis a thuigsin, 'thaobh am feothas agus am meud.

"Tha gàradh an sin ni's boidche na nì a ta 'n so. Tha ceòl an sin nach fhàilnich. Cha leig a' ghrian a chaoidh an sin 'aghaidh fodha ; tha latha an sin gun oidhche. Cha'n eil nì no neach ann 'ga dheanamh, ni's mò. Cha bhi sibh sgìth an sin gu dìlinn ; bithidh sibh sona gu bràth, 's cha'n iar sibh 'fhàgail."

Mhothaich mi gu'n do las sùil a' bhalachan a dh'amhairc cho dian ann an aodan an duine. Thainig gàire milis air 'aogas. Chuala mi e ag ràdh ris an urra bha labhairt ris, agus deur anns gach sùil, "Am faic mi m'athair, 's mo mhàthair, 's mo phiuthar bheag, san tìre bheannaichte sin—iadsan a chaochail, 'sa dh'fhág mise nan déigh?"

"Chì, gun teagamh," ars' esan, 's e 'g-amharc le mòr bhàigh an aogas a' bhalachain ; mo ruigeas tu an t-àite sonna sin, chì thu iad, 's cha dealaich thu riutha gu dìlinn.

"Agus a nis," ars' esan, "éisdibh rium, agus innsidh mi dhuibh cia mar a ruigeas sibh an t-àite sona sin. Air tùs, na caillibh ùine ann an togail oirbh. Ged tha'n gàradh so boidheach taitneach, agus ged tha'n t-slighe air a' bheil sibh r'a imeachd doirbh dochairt—làn dhrisean is dhroighean is chreag is chlach—ged tha

na beanntan corrach cas, na fuiribh an so; fàgaibh e gun dàil; éiribh, cha'n i so ur dachaidh. Mo dh'fhuireas sibh gu meadhon latha, bithidh an t-slighe ni's duilghe, a' ghrian ni's teodha; bithidh sibh ullamh air fàs lag; faodaidh na h-aibhnichean at; agus mo thig an oidhche oirbh, tha sibh caillte.

"So a' cheud chomhairle a th'agam—éiribh gun dàil; 'si 'mhaduinn an t-àm as freagaraich agus as tèaruinte So dhuibh dà nì a ghiùlaneas sibh 'nar cuideachd, a chuidicheas sibh gu mòr 'nar turus—so agaibh feadan cuilc—feadan beag, suarach, faoin, ri amharc air; ach na deanibh tàir air—bithidh e 'na shochair mhòr dhuibh air an t-slighe. Mu mhothaicheas sibh a h-aon de na beathaichean fiadhaich ag ìathadh no siubhal air an t-slighe, cleachdaibh am feadan beag-sa; togaibh fonn leis, agus teichidh iad. Agus mo thachras dhuibh a bhi ann an teagamh agus fo amharas a thaobh an t-slighe, mur léir dhuibh lorg mo cheumana cuiribh am feadan ri'r beul; séidibh pong no dhà, agus chì sibh an sin lorg mo choise gu soilleir. Ma thachras dhuibh a bhi sgìth, an impis toirt thairis, séidibh air an fheadan car tamuill bhig, agus an sin thig cuimhne na dùthcha do'm bheil sibh a triall suas 'nar n-inntinnibh, agus cuiridh sibh an t-astar agus an t-saothair gu suarachas."

Mar so, thug e do gach aon aca feadan beag cuilc d'am b'ainm Urnuigh; agus theagaisg e dhoibh cia mar a chluitheadh iad air. 'Nis, cha robh na feadain sin ach suarach ri amharc orra; ach cho luath 'sa shéideadh neach orra le'n anail, thigeadh an ceòl bu mhìlse uapa.

'Nuair chuir Graidhean (oir b'e sin a b'ainm do'n bhalachan a dh'fheòraich am faiceadh e 'athair agus a

mhàthair san àite do'n robh iad a triall)—'nuair chuir esan am feadan so ri 'bheul, thainig ceòl uaidhe bu mhìlse gu mòr na aon phong a thogadh riamh leis an riobhaig bu cheolmhoire.

Thug an t-urra caomh a bha labhairt riutha, searag bheag, làn do dh'uisge soilleir glan, do gach aon aca. "'Nuair," ars' esan, "tha sibh lag fann, òlaibh dileag bheag dhe so, 's gheibh sibh càil, neart, is misneach. Agus 'nis, mo ghillean beaga, mo bhalachain lurach, slàn leibh. Chi mi a' chuid dhibh a ruigeas an gàradh mu'n do labhar mi na dhéigh so—coinnichidh sinn, 's cha dealaich sinn a chaoidh. Air dha so ràdh dh'éirich e agus choisich e air falbh; agus chaill mi sealladh dhe 'measg dhubhar na coille as an d'thainig e.

Bha na balachain car tamuill nan tosd. Mu dheireadh labhair fear dhiubh, d'am b'ainm FEIN-THOIL-EACHAN. "Seadh," deir e, "ciod a nì sibh? Gun teágamh, 's éiginn duinn an t-àite so fhàgail uaireiginn; ach cha'n eil fàth cabhaig. Bu mhiann leam féin beagan tuillidh fearas-cuideachd is cleasachd a bhi againn san àite so mu fàgair e."

"'Sann mar sin dhòmhsa cuideachd," arsa LEISGEAN. "Bu mhian leam suidhe car tamuill air a' chnoc, tuille de na dearcan-làir 's de'n t-subh-chraobh tha fàs mu na bruachan a thional. Ach ciod do bharail-sa, IOMA-CHOMHAIRLEAN?"

"Matà, cha'n eil fios agam ciod a their mi," ars' esan. "Dh'iarradh oirnn falbh gun dàil."

"Tha sin fìor," arsa Leisgean. "Gun teagamh, 's éiginn duinn falbh; ach tha ùine ni's leòir—'s fhada gu meadhon-latha. Cha bu mhisd sinn beagan tuillidh fearas-cuideachd a bhi againn. Cha bhi 'ghrian ni's

teodha na tha i, agus theagamh gu'm bi'm feasgar ni's fionnair no 'mhaduinn."

"Tha sin ceart," arsa Ioma-Chomhairlean; "cha'n eil fàth cabhaig. Ach ciod e barail Ghràidhean?"

"Tha mise," arsa Gràidhean, "'cur romham togail orm gun dàil; agus tha dòchas agam gu'n dean sibhse an nì ceudna. Thugaibh fa'near, mar is tràith a ghabhas sinn an rathad, gur h-ann is fhas' a choiseachd—cuimhnicheamaid an earrail dhùrachdach a fhuair sinn. So, so; biomaid a falbh. Cha'n i so 'ur dachaidh. Eirichmid is rachamaid air ar turus."

"Tha thu ceart," arsa Ioma-Chomhairlean. "Tiugainn; theid mise leat."

Dh'fhalbh iad le chéile, am feadan cuilc 'nan làimh, 's an t-searag lân de'n uisge-bheò croichte r'an taobh; agus dh'imich iad air an t-slighe. Thòisich Leisgean is Féin-Thoileachan ri magadh orra. "Bithibh a falbh," ars' iadsan; "ge mòr ar cabhag, ruigidh sinne ceann an turuis cho cinnteach, 's ma dh'fheudta cho luath ribhse."

Ach ghabh an dà bhalachan eile air an aghaidh, gun suim do sgeig is fannaid an dithis a dh'fhan nan déigh. Chuir iad am feadain ri'm beul; thog iad ceòl milis ciùin, gus an tiota beag cha chual' iad an gàire no am magadh ni's mò. Ghabh iad air an aghaidh, a seanachas le chéile.

"Saoileam féin," arsa Ioma-Chomhairlean, "cia fhad 'sa tha'n t-àit 'uainn? Tha fadal orm ceann mo thuruis a ruidheachd."

"'Nann cheana," arsa Gràidhean, "'s nach 'eil sinn ach an déigh an rathad a ghabhail?"

"Cia àillidh, gun teagamh," ars' am fear eile, "an tìr

do'm bheil sinn ag imeachd, a reir gach cunntas a th'againn air!"

"Gun amharus, tha e mar sin," arsa Gràidhean. "Chì mi m'athair, agus mo mhàthair, 's mo phiuthar, agus Rìgh mòr na dùthcha, tha bàigheil do leanabain, agus a tha mianachadh gun tigeadh iad d'a ionnsuidh."

Mar so bha iad a cuir seachad an rathaid, gus an d'thàinig iad gu fàsach ùdlaidh, fiadhaich, mòr, farsuing, a bha rompa.

"Nach eagalach an t-àit ud," arsa Ioma-Comhairlean. "Tha sgàth orm dol air m'aghaidh."

"Na bitheadh cùram ort," arsa Gràidhean; "chì mi lorg choise an duine chaoimh a chaidh romhainn. Na bitheadh cùram ort; bi fo dheagh mhisnich."

Ràinig iad an dìg bha eadar an gàradh agus am fàsach. Leum Gràidhean gu eutrom iasgaidh thairis, ach sheas am fear eile.

"So, so," arsa Gràidhean, "thig air t'aghart. Na pill air chor air bith. Coma leat na dearcan sin. Na dean maille."

"Leanaidh mi thu," ars' am fear eile; "gabh thusa air t'aghart."

Ghabh Gràidhean air aghart car greis; agus an sin sheas e, agus ghlaodh e air a chómpanach e 'ga lean-tuinn.

"Na bitheadh cùram ort," arsa Ioma-Chomhairlean; "nach 'eil an dithis eile 'nar déigh? Bitheadh thusa, o'n tha uiread deifir ort, a gabhail air t'aghart, agus beiridh sinn ort."

Cha robh feum a bhi labhairt ris; cha ghluaiseadh e ceum, 's b'éiginn do Ghràidhean 'fhàgail. Phill am fear eile do'n àite san robh an dithis eile, agus fhuair e

iad a cleasachd 'sa mireag, aig itheadh dhearcan, 's ri fealla-dhà mar a b'abhais dhoibh. Thog iad glag gàire 'nuair a chunnaic iad e pilleadh. "'Ne so," ars' iadsan, "fear na cabhaig?" Thòisich iad ri cleasachd; ach cha robh Ioma-Chomhairlean toilichte leis féin. Bheireadh e nis na chunnaic e riamh air gabhail air aghart le Gràidhean. Cha robh h-aon dhiubh riaraichte na sona. Chaill an fhearas-chuideachd gach tlachd a b'abhais dhoibh fhaotainn innte; dh'fhàs iad sgìth neo-thogarach. Chruinnich iad na dearcan-làir; ach chaill iad am blas. Bha'n teas anabarrach, 's bha iad air an claoidh.

"B'fhèarr leam," ars' am fear a phill, "gu'n robh mi maille ri Gràidhean. Tha 'uainn a bhi togail oirnn."

"Ciod," a deir Leisgean, "am fàth cabhaig? Tha 'ghrian 'na h-àirde. Fuirichmid gu feasgar. Ach tha fearg air Féin-Thoileachan! Leig leis bhi labhairt," ars' esan, "am burraidh balaich. Thugadh e e féin as, agus na cumadh e stad air ar fearas chuideachd."

Mar a thubhairt, thachair. Dh'fhalbh e, mo thruaigh! le cridhe tróm 'na aonar. "O!" ars' esan, "nach robh mise air gabhail air m'aghart le Gràidhean caomh!" Bha'n t-slighe 'nis na b'aimhleithne, an rathad na bu shleamhna, na sa' mhaduinn; 's cha robh neach gu labhairt ris air a thurus. Ach coma, dh'fhalbh e, a cur roimhe nach tugadh nì air bith air tarruing a rithist air ais.

Ach c'àit 'nis an robh Gràidhean caomh. An déigh d'a chòmpanach dealachadh ris, bha e tròm muladach; ach ghabh e air 'aghaidh. Dhìrich e iomada beinn chorrach chas. Thuig e gu'n robh e lag fann—bha 'chridhe 'ga fhàilneachadh; ach thug e mach am feadan beag, chuir e ri 'bheul i, sheinn e pong no dhà, agus

chual e guth ciùin ag ràdh, "Fhuair e ann am fearan fàs e, eadhon ann am fàsach falamh, làn ulfhartaich; agus threòraich se e." Cha luaith a chual e so, na chuimhnich e air an Rìgh. Fhuair e neart agus misneach; agus air ball bha e air mulach na beinne. Choisich e air aghart gus an d'thàinig e gu gleann mòr anns an robh amar aibhne, a bha, do réir coslais, air uairibh air at gu mòr, agus air uairibh eile tioram tràigte; ach air an àm so bha e tioram, 's chaidh Gràidhean thairis gun duilghead air bith. Chaidh e thairis air a' chlacharan, agus ràinig e taobh eile na h-aibhne. Ghabh e air 'aghaidh. Bha'n teas anabarrach, agus thòisich e air fannachadh. Chunnaic e bruach uaine, agus craobhan a fàs air, fo'n robh aige fasgadh is dubhar. Shuidh e air an làr, agus bha e 'n impis tuiteam na shuain; ach mhothaich e nathair lùbach 'na cuairteag anns an fheur, agus chlisg e. "'S dòcha," ars' esan, "nam bithinn air ćadal 'san àite ud, nach tigeadh an t-aon là a dhùisginn. Cha stad mi, 's idir cha chaidil mi. Gabhaidh mi air m'aghaidh gu ceann-crìche mo thuruis, agus feuchaidh mi tàmh fhaotuinn sa ghàradh àillidh do'm bheil mi 'dol." Bha e air a chlaoidh gu mòr; ach air dha balgum a ghabhail as an t-searaig anns an robh an t-uisge, bheothaich se gu mòr e; agus ar leis gu'n cual e na briathran caoimhneil so—

"A' ghrian cha bhuail i thu 'san là,
No ghealach fòs 'san oidhche."

Ghabh e air 'aghaidh troimh choille dhlùth. Mhothaich e air gach làimh gu'n robh rioban is liontan, sluichd mheallta, tuill is fraoch is iomada aobhar cunnairt 's ceap-tuislidh. Dlùth do chuid diubh, mhothaich e cnàmhan geala luchd-turuis a bha air am mealladh leo,

sa chaochail air an t-slighe. 'Sann 'nis a bha e taingeil gu'n do ghabh e 'n rathad mu'n d'thainig an t-anmoch air. "Nam bu feasgar e, no idir an oidhche, ciamar a b'urra dhòmhsa dol as?" deir e.

Mar a bha e nis dlùth do chrìch na coille, mhothaich e ni-eiginn a dlùthachadh air o thaobh an rathaid. Bheachdaich e air le mòran aire. Bu leoghann garg a bha 'n so. Bha 'shùilean dearg teinndeach socraichte air, 's bha e ullamh gu leum 'na bhroilleach agus cur as da. Cha mhòr nach d'thug e thairis le oillt. Ach chuir e am feadan r'a bheul; chluith e pong no dhà le mòr dhùrachd, 's cha luaithe 'chual an leoghann so na theich e, agus thug e air an doire as an d'thainig e. Thainig guth ciùin air oiteig na gaoithe, ag ràdh ris,—"Dean faire agus ùrnuigh, chionn 's nach tuit thu ann am buaireadh; cuir an aghaidh an aibhistear, agus teichidh e 'uat."

Chaidh Gràidhean tro'n choille; agus mar thàinig e mach aisde, mhothaich e geatachan mu na gàraidhnean àillidh do'n robh e triall, a dealradh gu boisgeanta glòir-mhor; agus, taobh a stigh dhiubh, ar leis gu'm faca e cruth 's dreach na muinntir shona bha còmhnuidh 'san tìr sin. Thug so misneach mhòr dha, ged a bha e fann, sgìth, agus air a chlaoidh. Bhitheadh e ullamh air tuiteam far an robh e, airneo pilleadh air ais gu dubhar na coille, mar bhith gu'm fac' e lorg-choise a Cheannaird, 's gu'n do sheinn e air an fheadan; agus a thiota thainig faochadh, 's neart, 's lùs dha. Thug e mach an t-searag, 's dh'òl e de'n uisge-bheò, leis an robh 'anam air fhionn-arachadh gu mór. Shuidh e car tamuill. Thainig neul dorcha thairis air na spéuran; dhuisg an doinionn; thuit an dìle. Chual e sgrìachail nam beathaichean fiadhaich,

ach cha d'thàinig iad 'na chòir. An ùine bhig, chaidh an stoirm seachad; chinn na spéuran cho soilleir 'sa bha iad riamh; agus ghabh e air aghaidh 'na shlighe.

Ach c'àite nis an robh a chompanach, fear nan ioma chomhairlean? Dhealaich esan ris an dithis eile, agus bha e strì ro'n fhàsach. Cha b'e sin a nis an nì soirbhe. Bha'n t-slighe na bu shleamhna 's na bu dhoimhne. 'S gann a b'urra dha dol air 'aghaidh, gun spàirn mhòr. 'S iomada dris is droighinn bha milleadh a chasan; agus bha 'ghrian anabarrach teith. An stoirm a choinnich Gràidhean, choinnich i esan mar an ceudna; ach choinnich i e air an raon, far nach robh fasgadh no dian. Thuit an dile, agus b'uamharra fuaim na tairneanaich. Ràinig e mullach na beinne le saothair mhòr, agus ghabh e sìos an taobh eile, a faotuinn iomada leagadh goirt. 'Nuair a ràinig e aigeal a' ghlinne, fhuair e gu'n robh an abhuinn air at le tuil mhòr—na h-uisgeachan a gabhail seachad le buinne bras, a bha eagalach ri amharc air. Ciod a ni fear nan ioma chomhairlean? Mo thruaigh! 's éiginn da 'uchd a chur ris an tuil, airneo gun smuainteachadh air na gàraidhnean àillidh a ruigheachd a chaoidh.

Mhothaich e nis gu'n robh puisd air an cur tarsuing air an abhuinn, gu cuideachadh le luchd-turuis. Ghabh e misneach; mach chaidh e gu dàn. Ràinig an t-uisge thairis air a ghlùn, suas gu 'mheadhon; ach chum e greim air na puisd. Ceum eile, agus ràinig an tuil suas gu 'ghuailinibh, agus bha e 'n impis a bhi air a thogail o'n làr; ach rinn e greim-bàis air na puisd. Sheas e, gun fhios ciod bu chòir dha dheanamh. Chuimhnich e air an fheadan le mòr dhuilicheas. Thug e mach e, ach pong cha b'urrainn da thoirt as.

Mhothaich e gu'n robh e làn do pholl 's do chriadh, leis an robh na tuill air an dùnadh, air chor 's nach b'urra dha ceòl thoirt as. Ach chuidich an tuil leis a glanadh. Theab e bhi air a mhilleadh fhad 'sa bha e 'ga glanadh. Mu dheireadh thainig ceòl, 's cha luaithe thàinig, na thòisich na h-uisgeachan ri tràghadh; agus chual am balachan bochd, ar leis, guth ciùin ag ràdh ris,—"Thig thu troimh na h-uisgeachaibh; cha tig na tuiltean thairis ort." Chaidh e nis air 'aghaidh mar air fearann tioram, agus ràinig e null gu tèaruinte. Bha e lag, fann, fuar—thuit e air an làr; ach thug e mach an t-searag—dh'òl e—agus air ball thainig càil, is neart, is misnich da, 's chaidh e air aghaidh gu fearail tapaidh.

Bha Gràidhean 'nis aig na dorsan òir. Cha deach a' ghrian fodha, ach bha i tèarnadh a'm mòr àilleachd; 's bu ghlòirmhor a bhi 'g-amharc air na dorsa sìorruith. Bu léir dha nis mìle agus deich uairean deich mìle bhithean nèamhaidh, air an eideachadh le trusgain sholuis—crèutairean lasarach. Chual e air uairibh an ceòl 's an celearach bu mhilse a ràinig cluas riamh. Bha e na sheasamh aig an dorus, a chridhe làn do dhòchas, agus mar an ceudna de sgàth naomh. Bu shuarach a nis 'na bheachd saothair an rathaid—sgìos na slighe. Dhi-chuimhnich e a' ghrian loisgeach—am fàsach ùdlaidh—beucaich an leoghainn mhòir—gach gòir, is lìon, is fròg. Chaill e cuimhne air na nithean sin uile, ann an gràdh, 'san coimhneas, 'san caomhalachd an Rìgh mhòir. Dh'amhairc e air an dorus, agus leugh e, ann an sgrìobhadh soilleir,—"Buail, agus bithidh e air fhosgaladh." Rinn e so. O! buille an àigh! Dh'fhosgail na dorsa sìorruith, agus chaidh Gràidhean

caomh a stigh do ghàradh nan iomada buaidh. Ciod a chunnaich e an sin, na ciod a chual e, na ciod a chaidh bhuileachadh air, cha'n eil e air a cheadachadh a bharalachadh; ach o'n fhuaim a chualas, mar bha an dorus a' dùnadh 'na dhéigh, cha'n eil teagamh nach robh e gu bràth sona. Bha ceòl na mìle mìle, agus deich uairean deich mìle, do ghuthan nèamhaidh, mar onfhadh tròm a' chuain mhòir air a thogail gu caithream-cheòlmhor, air an aon chlàrsaich.

Bha Ioma-Chomhairlean a gabhail air 'aghaidh gu sùrdail; ach thainig am feasgar air. Cha robh e furasda dha an t-slighe fhaicinn, no gach ceap-tuislich a sheachnadh. Bha rànail na beathaichean fiadhaich oilteil, 's a nis thuig e 'amaideachd féin. "O!" ars' esan, "b'fhèarr gun d'fhalbh mise sa' mhaduinn, mar a dh'iarradh orm; ciamar is urrainn domh buadhachadh?" Bha'm feadan nis a'm fonn, 's thog e pong mhilis gu tric. Chluith e air gach ceum de 'shlighe; cha do leig e as a bheul e. Thainig solus d'a ionnsuidh bho dhorchadas, agus gun fhios aige ciamar. Chual e guth na Tròcair a farclais 'na chluais,—"Na bitheadh eagal ort; tha mise maille riut." Ràinig e 'n dorus; bhuail e; agus, glòir dhàsan a bha maille ris, fhuair e stigh—seadh, ESAN, fear nan ioma chomhairlean. Trid gràs a Rìgh, dh'fhosgail an dorus, 's bha e ann an glòir!

C'àite nis an robh an dithis eile, Leisgean agus Féin-Thoileachan? Dh'fhan iad a cleasachd 's ri fealladh-dhà—ri faoineis thruagh. Thuit Leisgean na shuain, agus chaidh Féin-Thoileachan a dhiarraidh dearcan air feadh nam bruach. Thainig leoghann garg mach as a' choille. Bha e tarruing dlùth air Leisgean truagh;

ach chunnaic am fear eile e. Thug e glaodh, 's thàr an leoghann 'na dhéigh. Rug e air Féin-Thoileachan, agus le 'ghlaodhaich eagalach dhùisg Leisgean bho 'shuain. Ghabh e oillt a chómpanach fhaicinn air a reubadh leis a' bheisd allmharra. Chuir e roimhe an t-âite fhàgail; bha eagal air 'anam. Thog e air, a cur roimhe 'nis nach stadadh e gu bràth gus an ruigeadh e an tìr âigh do'n deach Gràidhean 's am fear eile. 'S a nis bha e féin dìte 's a bròn, leis an uamhas a ghabh e; ach ciod a thachair dha, cha chuala mi riamh. Có dhiubh a bhâthar e 'san abhuinn, na thuit e an slochd, na mhilleadh e le beathaichean fiadhaich, cha'n eil fios agam, 's cha chuala mi. Tha eagal mòr orm; oir tha fios agam có thubhairt, "Tha'n oidhche teachd anns nach urrainn neach obair air bith a dheanamh."

---

## COMHRADH NAN CNOC—AM FOIRFEACH, AM MINISTEAR IS LUCHD NA MINE.

FOIRFEACH.—Tha iad so a tighinn,—a h-uile fear 's am poca fo achlais. 'S mi 'tha gle chinnteach nach 'eil iad buidheach. Is iomad gearan goirt a tha iad a deanamh.

MINISTEAR.—'S ann agam tha fios a Dhòmhnuill; ach mo thruaighe iad! tha iad féumach. Féumar an leth-sgeul a ghabhail. Ach bu chòir dhoibh a bhi taingeil. 'S mòr a tha daoin' a deanamh air an son nan tugadh iad fainear e.

FOIRF.—Fear a bheir, agus dithis nach tabhair.

Agus cha chreid mi nach iad an fheadhain as lugha féum as mò gearan. Cha'n 'eil iad furasda 'riarachadh. Ach "chì an duin' ocrach fada uaithe." 'Tha iad a tighin' an rathad so. Chì mi Eachunn air an ceann. 'S maith is aithne *dhasan* gearan a dheanamh: ach air a shon sin, is ioma fear as duilghe 'riarachadh.—"Am bheil thu ann Eachuinn 's eallach ort?"

Eachunn.—Tha mi ann; ach cha'n 'eil an eallach na h-uallach. Ma's e am balg leibideach sin a tha thu 'maoidheadh orm 's beag e an diugh féin seach m' fhéum. An saoil thu am beathaich sin mo chuideachd —*an dà chloich bhig?*

Min.—An saoil 'Eachuinn nach cuideachadh e? Cha mhisd' thu e 'bhi agad: agus ma tha d' éiginn mòr, is còir gu'n dean am beagan taingeil thu. Gu dé a dheanadh tu mar a biodh a leithid idir ann? Nach maith an dà chloich seach a bhi falamh; agus nach bu chòir dhuitse 'bhi taingeil 's cha'n ann gearanach?

Each.—Cha'n 'eil mi ag ràdh nach bu chòir: ach air a shon sin 's gu léir, cha'n 'eil riaghailtean ceart aca mu'n mhin so,—cha'n 'eil iad a' deanamh ceartas ri daoine bochda, tha mise ag ràdh ruibh.

Min.—Air t'athais Eachuinn. Am bheil dùil agadsa nach robh na daoine 'chuir na riaghailtean sin r'a chéile géur-léirsinneach air staid na dùthcha, agus air cor a phobuill: agus ciamar a shaoileadh tu gu'm bu mhaith le daoine co iochdmhor, ana-ceartas a dheanadh?

Each.—Cha'n 'eil guth agams' air a *sin*, no air an cuid riaghailtean. 'S ann a tha mise 'talach air mar a tha mhin air a roinn an so.

Min.—Cha'n 'eil guth agadsa air na riaghailtean! ach 's ann an sin a tha thusa, agus ioma fear eile ri'r

cronachadh : oir is ann a réir nan riaghàiltean a dh'fhéumas sinne 'n roinn a dheanadh, agus biodh iad ceart no cearr leatsa no leamsa cha'n 'eil atharrach aguinn air. Ach an saoil thusa nam fàgta agaibh féin i r'a roinn, am biodh a chùis ni b' fhearr ?

EACH.—Coma leibh a leithid sin. Againne ! ciamar a bhiodh an roinn sin ? Tha gu cead dhuibhse, gu'm "biodh a chuid bu mheasa aig a *bhus* bu taise." Bu bheag mo chuidse dhi an latha sin. Ach air a shon sin, nach bochd dhomhsa 'bhi tilleadh dhachaidh an diugh air dà chloich mhine, 's gun aona ghràin a stigh agam. Am beathaich sin mo chuideachd ?

FOIRF.—Is cuideachadh iad Eachuinn.

MIN.—'S eadh, agus is maith dà chloich do'n duin' a tha falamh.

EACH.—Abraibh sin. Ach fhuair mo choimhearsnach *trì* clachan, agus tha mise co féumach ris a h-uile buille.

MIN.—Cha'n 'eil Eachuinn. Tha croit agad. Tha mart agad, agus tha triùir mhac làidir agad, ged a *tha* clann lag agad.

EACH.—Tha, agus is còir dhomh 'bhi taingeil. Ach arson mo chuid mhac tha iad a' deanamh dheth gu'm bheil gu leòir aca r'a dheanadh. 'S ann a tha iad sin ag ràdh gu'r còir mo 'chur ann an "Leabhar nam Bochd."

MIN.—Tha iad ag ràdh rud a tha nàrach dhoibh Eachuinn.

EACH.—Nach ann mar sud a tha'n Lagh ?

MIN.—Cha'n ann. Dh'fhàg an Lagh mar fhiachaibh orra do bheathachadh ; agus ged nach fàgadh, dh' fhàg Lagh nàduir, agus dh' fhàg Dia 'na fhocal e mar fhiachaibh orra. Agus fhad 'sa thug Dia neart dhoibh

's grànnda, agus is peacach dhoibh cùl a chur riut. Is iomad là a bheathaich thus' iadsan an uair is beag a dheanadh iad air an son féin.

EACH.—Tha sin fìor; ach tha mis' air an dà chloich co dhiùbh—agus cha bu ghearan nam b'e an tomhas mòr; ach gu dé ni 'chlach bheag?

FOIRF.—Ud Eachuinn. An saoil thu nach e an tomhas a *fhuair* iad a *thug* iad; agus ma fhuair thusa na 'bha agad r'a fhaotainn, nach coma gu dé an tomhas air an d'fhuair thu e? Ma'n dubhairt thu féin e "Nach cum an gearr phoc' uiread ris a chorr' phoc'?" Cha bhiodh agad ach na h-*ochd-puinnd-fhichead* co dhiùbh.

EACH.—Ma's ann mar sin a tha thu ga chur cha bhitheadh. Ach rud eile, nach bochd a bhi 'g iarraidh *obair* air daoine? An saoil thu an d'iarr na daoine cneasda a thug seachad a' mhin a leithid sin?

FOIRF.—Cha'n 'eil fios agamsa ciamar a tha sin: ach tha fhios agam nach d' rinn thusa mòran oibre fathasd arson na fhuair thu—ged nach ann ga mhaoidheadh ort a tha mi. Cha d' iarradh obair ach orrasan a bha *comasach* air obair a *dheanadh:* agus cha robh i ro ghoirt air mòran dhiubh sin féin. Nach 'eil am focal féin ag innseadh dhuinn còir nan daoine nach dean obair?

EACH.—Tha sin ceart; ach cha chreid mi gu'n d' iarr na daoine 'thug seachad an t-airgiod gu'm biodh obair ann.

MIN.—Dh'iarr Eachuinn. 'S ann agamsa 's fearr a tha fios. Cha robh duine 'n Sasunn, no'n Albuinn—*an Eaglais na h-Alba, no 'mach aisde,* nach robh air an aona bheachd anns a chùis, agus nach dubhairt nach bu chòir aon duine 'bha comasach air obair a dheanadh

a bheathachadh ann an dìomhanas. Agus an saoil thusa an ann le dìomhanas a chuir iad féin cruinn an t-airgiod a thug iad seachad? 'S ioma fear dhiubh a rainig cearnan iomallach an t-saoghail an tòir air: 'sa dh'fhuiling ànradh Cuain is cunnart Blàir. Is iomad latha iomaguineach, agus airsneulach a chuir cuid eile dhiu' seachad aig an tigh—agus a thuille air a sin, tha agad cuid de 'n tuarasdal a choisinn luchd-ceaird nam Bailte mòra le fallas an gruaidhe. Mar biodh iad sin air obair a dheanadh cha robh còmhnadh aca dhuibhse. Agus creid mise, mar biodh obair air iarraidh oirbh cha tugadh iad an còmhnadh seachad: oir ged a ruigeadh tu Baile Lunnainn, cha'n fhaigheadh tu sgillinn airson daoine 'bheathachadh ann an *dìomhanas.* B'e do fhreagairt thall 'sa bhos, "Am fear nach oibrich na itheadh e."

Each.—Cinnteach gu leòir cha fhreagair an dìomhanas; agus "cha'n iarradh an struidhear, ach gum faigheadh e mar a chaitheadh e."

Min.—Cha fhreagair an dìomhanas. 'S i àithne an Abstoil a shaoithrich le 'làmhan féin: "Mur àill le neach obair a dheanadh, gun e dh'itheadh bìdh." Tha e' toirt achmhasain dhoibhsan "nach 'eil a' deanamh obair sam bith, ach a' gabhail gnothaich ri nithibh nach buin doibh;" agus b' fhearr gu'n éisdeadh na Gaedheil gu léir ris an earail a tha e 'tabhairt an ainm an Tighearn Iosa Criosd—"le saoithreachadh gu ciùin gu'n ith iad an aran féin." Agus nach taitniche dhoibh féin fhad sa bheir Dia an t-shlainte dhoibh, saothair an làmhan féin a bhi aca, na bhi'n sud gu *lunndach, leisg,* 's am poca fo'n achlais ag iarraidh na déirce. Mo nàire! mo nàire! mo luchd-dùthcha,—'s ann orra thainig an dà latha.

EACH.—O! ged a thubhairt mise sud 'se am fear as ainneamh a tha'n aghaidh na h-oibre.

MIN.—Tha dòchas agam gur h-e; ach ar a shon sin, ged nach biodh ach fear an sud 'san so ann, 's ioma coire 'tha iad sin a' deanamh air daoin' eile nam biodh fios agaibh air. Léugh mi 's na Paipearan uair agus uair, m'an leithid so de dhaoine: agus is iomad sporan a dhùin iad. Is iomad mìle punnd Sasunnach a chum iad bho dhaoin' eile.

EACH.—Matà cha'n iongantach leam e. Cha'n urrainn domh àicheadh nach 'eil cuid glé dhuilich a riarachadh, 's mar biodh a leithid de riaghailtean ann cha'n 'eil fios c'àit an stadadh iad. Seallaibh sibhse, tha duine còir 'sa choimhearsnachd agam (cha'n ann a' cur iomchair air a tha mi)—ach cha robh teannachadh no sgairt riamh ann. Dh'innseadh am *Fliodh* gu'm bu leis am Buntàta, 's cha tug e fogh'nan[1] riamh á fochann. Ach coma leibh, 'nuair a bha an gnothach so a tighinn air lom thubhairt mi féin ris—"Cha chreid mi 'Néil nach féum daoine an crios a theannachadh am bliadhna. Feumar a chlann a chur gu cosnadh." "Coma leat," arsa Nial, "fhir mo chridhe! 'S ann am bhliadhna a bhitheas sinn sona. Beathaichidh min nan Gall sinn. Cha robh tlachd agam riamh de'n *dubh chosnadh.* Cha mhò 'bha aig na daoine bho'n d'thainig mi;" 's tha Nial còir an sud—le thriùir mhac—a glaodhaich àird' a chinn arson mine. Cha'n 'eil teagamh, 'nuair a sheallas daoin' air a ghnothach, nach 'eil an obair iomchuidh ged a chuirt' iad mar a chuir Fear-a-bhail' aguinn an Sgalag leisg, le *cuinneig* a thaomadh na mara. Ach air a shon sin cha'n 'eil an tuarasdal mar a bu choir dha. Nach

[1] Recte: fomhthannan.

bochd an gnothach 'nuair a tha *trì agus sea sgillinn'* aca mu dheas, a bhi tairgsinn *cuig*, no *ochd sgillinn deug* an so? Am bheil sin ceart? an dean *sin* ach gu'n cum e *daoine beò?*

MIN.—Agus nach maith ma ni e sin féin; oir cuimhnich thusa Eachuinn gur h-ann a chumail dhaoine *beò* a tha'n obair, 's nach ann gu'n deanadh *beairteach.* Agus ged bu mhaith leamsa tuarasdal iomchuidh a thoirt seachad, mar tha fios agad, cha ghabh e deanadh n'as fearr na tha e.

EACH.—Ach seall sibh mar a tha'n *taobh-Deas.*

MIN.—Seallaidh,—ach cò a tha' bacadh do dhaoine dol mu dheas, no cò tha ga'n éigneachadh chum na h-oibre so ghabhail? Iadsan as urrainn dol mu dheas rachadh iad ann. Fhuair iad cuideachadh mòr gu dol ann. Ach am fear nach urrainn 'sa tha 'na éiginn féuchar r'a chumail beò an so. Ach cha'n *urrainn dhuinn a dheanadh beairteach.* Na'm biodh fhios agads' Eachuinn air cor an t-saoghail cha bhitheadh am pàigheadh a chumadh beò daoine co suarrach leat. 'S aithne dhuitse c'àit an deachaidh an tarrung am beò a'd' chois féin: ach cha d'fhairich thu dòruinn dhaoin' eile. Seall mar a bha iad an Eirinn. Cha'n e na ceudan ach na *mìltean* a dol bàs le gorta,—gun lùs anntasan a bha beò air am mairbh a chur fo thalamh. Seall mar a bha iad an àitean eile ag itheadh feòil nan *each.* Na'm bitheadh a' chuis mar sin, cha bu shuarrach le daoin' am pàigheadh a chumadh *beò* iad?

EACH.—Bitheamaid taingeil nach d'thainig i co teann is sin oirnn. Bha daoin' a' gearan; ach air a shon sin 's gu léir—

FOIRF.—Bha iad an deagh choltas, Eachuinn, ged a chuir iad seachad gann gu leòir i.

EACH.—Ma tha, a Ghoistidh, 'se sin a dhearbhas a' chùis. Mu'n dubhairteadh "Feuch an laogh blàr buidhe dhomh, 's na feuch a chuid." Bha aon toileachadh aig daoine—bha sìth is sàmhchair aguinn.

MIN.—Bha 's gu mu fada mar sin sinn Eachuinn. Feumar, an cuid de ghnothaichean, lethsgeul dhaoine 'ghabhail 's iad uireasbhuidheach; ach na'n tugadh iad fainear e 's iomad aobhar taingealachd a tha aca. Is iomad dragh a tha air daoin' eile mu'n déighìnn—

EACH.—Cha'n ann a chur casg air 'ur cainnt e, ach nach 'eil *pàigheadh mòr* aig na daoin' ud a tha *nis* mu chùl a ghnothaich? Ma tha cha'n fhada 'mhaireas an t-airgiod; oir ma 'n dubhairt an sgaoimeire dona Iain Ileach ris an *Inspector* an làth roimhe 'nuair a dhiult e 'mhin dha: "Cha chreid mi" ars' Iain, "nach d'ith na radain an dara leth dhi, agus thu féin an leth eile." Ach ma las iad mar so dà cheann na coinnle cha dùth dhi gu'm bi i buan.

MIN.—Mairidh i, tha dòchas agam, gus an teid an oidhche seachad 's gu'n tig soills' an là. Ach an saoil thu, Eachuinn, gu'n gabh a leithid so de ghnothach cur air aghaidh gun chosgas? Mar biodh cosgas ann an dara rathad, bhiodh barrachd call' ann le ana-caitheadh an rathad eile. Agus cuimhnich cuideachd ged *tha* pàigheadh aig cuid de na tha timchioll air a ghnothach, gur h-ioma neach a tha 'toirt a shaothair a nasgaidh. An robh pàigheadh acasan a chuir' mu chùl a ghnothaich bho thoiseach, 's a shiubhail Sasunn, agus Albainn, bho Bhaile gu Baile, a tagairt cùis nan Gaedheal? Am bheil pàigheadh aca 'n diugh, no acasan a tha, bho làth'

gu lath cruinn an Dun-éideann, 's an Glascho a freasdal doibh. Morairean na tìre — Ard-Bhreitheamhna na dùthcha — Luchd-lagha — Uachdarain fearainn — Ministirean diadhaidh de gach Eaglais, agus gach comunn — iad an sud air amannaibh fad *fìn foghainneach* an latha ri gnothaichean nan Gaedheal, agus ma' dh' fhaoidte 'caithris na h-oidhche r'an gnothuichibh féin. Chunnaic mis' iad Eachuinn, ged nach faca tus iad, agus gu cinnteach bha mi taingeil do Dhia a chuir a leithid de iochd nan cridheachaibh: agus ma chreideas tu mi, 's ann a bha nàir' orm arson a liuthad dragh 'sa chuir sinn orra. Agus nach bochd a nis nach urrainn iad daoin' a thoileachadh!

Each.—Matà tha e agaibh r'a ràdh, ged am bitheadh ach an t-saothair a th'air cuid agaibh an so féin—coinneamh! coinneamh! a h-uile latha. Ach tha daoine 'nis a tuigsinn a ghnothaich nas fearr. Gu'n tugadh Dia dhuinn a bhi taingeil. Is beag a thainig oirnn seach ar toillteanas. Ach innsìbh so dhomb (ged tha mi g'ur cumail mò is fada), gu de a dh'éireas do dhaoine 'nuair a theirgeas an t-airgiod 'sa mhin so?

Min.—Sin Eachuinn rud nach urrainn dhomhs' innseadh dhuit, ged is bitheanta 'thainig e eadar mi is cadal na h-oidhche. Dh' iarrainn mo thaic' a leigeil air Dia. Gu ruig a so chuidich e sinn; agus fathast cha dìobair e. 'S mòr a rinn Dia air arson. Is ioma bochdainn a bha 'measg dhaoine bho chionn dheich bliadhna. Ach dh' fhuasgail a Fhreasdal oirnn. Bu bhochd ar càramh mu'n àm so an uraidh; ach rinn Dia trocair. Rinn Uachdranachd na tìre còmhnadh, agus cha do dhìchuimhnich a Bhàn-righinn air a caithir Rìoghail, na Gaedheil bhochda 'n am bochdainn. Bitheamaid fo dheagh mhisnich. Agus a cuimhneachadh gu dé a rinn

Dia anns an aimsir a chaidh seachad, na bitheamaid air bheag creidimh mu dhéighinn na h-aimsir 'a tha chum teachd. Ach O! b'fhearr gu'n robh mothachadh aig daoin' air uireasbhuidhean an anama, mar a tha ac' air uireasbhuidhean na coluinn, agus gu'n robh iarrtas an anama an tòir air an lòn spioradail leis am bheil Dia a beathachadh agus a neartachadh a Phobuill. Gabh thus' Eachuinn t' aran lathail le taingealachd: ach na biodh *rò churam* an t-saoghail ort. Iarramaid *rìoghachd Dhé,* agus cuirear na nithe so uile ruinn.

## II.

Eachunn.—Gu dé 'nis ur barail a Bhàilli an cinn am Buntàta 'm bliadhna?

Bailli.—Matà Eachuinn'sin rud nach urrainn domhsa innseadh dhuit. Ach tha mi 'n dùil gur còir déuchainn a thoirt dha co dhiùbh. 'S maith a chinn e 'n uiridh.

E.—"A chinn e!" air a' shon sin de. Neo'r-thaing mur do chinn e: ach gu dé dhe sin? Cha b' fhad' a sheas e. 'S mi a rinn an sòlas ris latha Lùnasdail (*Lammas*). An saoil sibh ma 's iad a chlann bheag féin nach robh iad an sud ga fheitheamh bho 'n làth' a chuireadh e. 'S ann bu naigheachd mòr leo gu 'n tainig cailleag air, agus 's iad a rinn an togail 'n uair a chunnaic iad am bàrr bàn air: ach na 'm faiceadh sibhse mu dheireadh 'n uair a theann mi mach le m' chaibe 's le m chraoileigh (*creel*). 'S ann agamsa 'bha 'n luchd trusaidh furachair, ealamh an latha sin. Ged nach bu mhò e na 'chnò bha e 's a' chliabh. 'S mar robh connadh fo 'n choire 'n làth' sin! Mo bheannachd air, b' e sud cul-taic' an duine bhochd.

B.—Matà Eachuinn tha eagal ormsa gu 'm feud thu nis do bheannachd *fhàgail* aige.

E.—Màta ma dh-fheudas, mo bheannachd aig a' Ghaedhealtachd cuideachd ; ach nach 'eil sibh ag ràdh rium gur còir deuchainn a thoirt dhà. Is sinn nach robh taingeil fhad 's a bha e aguinn. 'S iomad di-moladh a rinneadh air.

B.—An ann air a' Bhuntàta ?

E.—'S ann air a' Bhuntàta. "Cha bhiadh duin' e" theireadh ioma fear gu stràiceil. Ma 's e 'm balach buachaille air am bithinn a cur fasdaidh, mar còrdadh an tuarasdal ris, cò ach é. "B' fhearr leam a bhi air Buntàta 's salann !" Gu dé 'tha agaibh air, cha robh aig daoin' ach a bhi ga sgapadh a' null 's a' nall—air cearcan 's air mucan. Maitheanas doibh ! 's minic a chunnaic mi iad a' caobadh a' chéile leis. Ach gu dé dhe sin—thainig sin a rathad féin air a' cheann mu dheireadh. Na 'm biodh e 'n diugh aig daoine 's ioma fear a dheanadh altachadh bìdh' nach d' rinn roimhe so e. Ach tha sibh ag ràdh gur còir déuchainn a thoirt dha ; Is còir—Is còir. Bitheamaid a' cur, earbsach gu 'n toir Dia cinneas dha. Ach gu dé 'nis ur barail féin mu 'n ghalar mhosach ud ? Tha feadh-ain a' còmhdachadh ormsa gu'n robh sinn a' leigeil tuille 's a' chòir de dh-abachadh leis a' Bhuntàta.

B.—Tha, agus feadhain eile nach robh sinn a leigeil gu leòir leis. Cha'n fhaigh thu triùir air an aon bharail m' a' dhéighinn. 'S rud e nach gabh mìneachadh.

E.—Ach gu dé ur barail na 'm biodh sneachd is gaillionn ann mar a b' àbhaist a' meitheadh na hurrad dhe ?

B.—Cha chreid mi gu'n deanadh sin mùthadh sam

bith. Le m' fhiosrachadhsa thainig an galar so ann far an do chuireadh e 'an talamh a bha sea mìosan fo *fhichead troigh* shneachda.

E.—An galar mi-fhortanach na 'n tachdadh sneachd e dh'fhoghnadh sin dha. Cha'n fheud e 'bhi nach ann an America 'bha sin. Tha e coltach nach 'eil seachnadh aige air àite seach àite. Ach innsibh so dhomh—Gu dé 'ni daoine mur cinn e 'm bliadhna? Ged is maith a' mhin cha dù dhi 'nis nach eìl i 'tighinn gu deireadh.

B.—Nach 'eil ioma min eile ann Eachuinn? Nach coisinn daoin' i? agus tha i saor am bliadhna seach mar a bha i.

E.—Tha, agus 's maith gu 'm bheil; ach nach minic a chuala sibhse "A' bhuileann air an sgillinn, 's gun an sgillinn ann." Ciamar a ruigeas daoine bochd oirre?

B.—Ciamar, ach mar a ruigeas iad oirre 'n àiteachan eile—coisneadh iad i. Seall mar a tha luchd-cosnaidh 's an taobh-Deas. 'S beag ionndrainn a tha acasan air Buntàta. Tha iad gun mhart gun fhearann: ach air a' shon sin gheibh thu an tighean seasgair, sgoinneil—am mnathan, 's an cuid cloinne, cha'n ann ceann-ruisgte, no cas-ruisgte, ach air an deagh sgeadachadh. Tha iad an sud fhad 's a mhaireas an cosnadh gun dìth, gun deireas.

E.—Matà tha iad ag ràdh gur h-ioma fear éigneach a tha 'n am measg, 's gur ioma misgear mòr a tha ann.

B.—Cha'n 'eil teagamh dhe sin; thig misg gu bochduinn 's a' h-uile àit'. Ach cha'n 'eil a h-aon diubh a bheir an aire air féin nach 'eil aran lathail aige, agus nach faic thu an sud e féin, 's a chuideachd gun fhàillinn, gun ghearan?

E.—Feudaidh sin a bhi mar sin; ach cha 'n 'eil

cosnadh an so, agus ged a bhitheadh gu de 'm féum a dheanadh sin do m' leithidse?

B.—'Saoil Eachuinn nach feudadh daoine barrachd feuma 'thoirt as an talamh na tha iad a deanamh?

E.—Cha 'n 'eil fhios nach feudadh; ach air a shon sin cha chòmhdaich an saoghal ormsa gu 'n cuir iad bàrr an talamh am feasd a sheasas àit' a Bhuntàta do 'n duine bhochd—gu dé 'ur barail?

B.—'S i mo bharail cò dhiùbh gu'm feudadh iad iomad oidhirp a thoirt nach eil iad a' toirt, agus na 'm biodh an talamh air a thiormachadh, air a ghiullachd, agus air a leasachadh mar bu chòir dha 'bhith, nach ruigeadh iad leas urrad ionndrainn a bhi aca air a' Bhuntàta. Ach *cha'n 'eil* iad a' giullachd an talaimh, no 'ga leasachadh.

E.—'S e sin a their a' h-uile fear: ach am bheil dùil agaibhse gur h-i 'Ghalldachd a tha 'n so aguinn. Cha tiormaich daoine na neòil a tha 'bàthadh an talaimh le uisge, agus cha ghleidh *páirceanan* (*Dykes*) an t-saoghail am pòr bho fhuar dhealt nam beann ud thàll. Agus arson leasachaidh, sin rud nach 'eil ann. Gu dé 'ni daoine gun raineach, gun chladach mar a dh-fheudas mi 'ràdh?

B.—'S ioma leasachadh eile 'tha ann Eachuinn.

E.—Air a' shon sin dhe! Nach 'eil na cnaimhean féin aca, agus m' oilt! gu dé 'm fios nach e cnaimhean nan daoine marbha? Agus an dus grannd' ud eile—c'ainm so i?[1] Béisdealachd—gu dearbh mar eil fios agamsa ciamar a tha brìgh, gu cead duibhse tha fios agam ciamar a tha 'boladh—Puisein! Cha'n 'eil mi

[1] (Guano?)

earbsach aisde, agus ged a bhitheadh ciamar a ruigeas daoine bochd' oirre ?

B.—Cha'n eil leasachadh ann as fearr Eachuinn.

E.—Cha'n eil, ma tha i mar a bha 'n t-oirean Gallda 'g ràdh ri Ailein mo bhràthair-céile. Ach coma dh'-fhéuch Ailean ris 's a' Bhéurla 'b' fhearr a bh' aige. "Teachdaidh" os esan "ann am pòca do pheiteig dhe na 'leasaicheas acair." "Mata," os Ailean, 's e gu maith géur, "cha chreid mi nach teachd na chinneas uaithe ann am pòca mo bhrigis." Ach coma, olc, maith, 's mar tha i 's ann arson luchd nan gabhalaichean mòra 'tha 'n dus grannda. 'Sin an fheadhain do 'm bu chòir fearas-tighe 'dheanadh.

B.—Nach seall thus' Eachuinn nach ann mar is lugha 'tha aig daoine is fearr is còir dhoibh a bhuileachadh. 'S ioma latha, na'm biodh fhios agads' air, a tha mise 'seasamh nan Gaedheal. Ach air a' shon sin cha'n 'eil iad cho sgoinneil a stigh, no 'mach 'sa dh-fheudadh iad a bhith.

E.—Cha'n eil fhios am bheil—ach 's ioma deireas fo 'm bheil iad. Ach tha mise ag innseadh dhuibhse gu'm bheil mòran a their gu leòir mu na tighean air an leth-amach a tha coma ciamar 'tha na daoine 'tighinn beò a tha'n taobh a stigh dhiubh.

B.—Cha 'n ann dhiubh sin mise Eachuinn.

E.—Tha fios agam nach ann : ach air a' shon sin 's ann mar sud a tha ioma fear is té. Ma chì iad tighean suaicheanta—spidein de shiomalair mòr ra'n cùl—uinneagan oisneach, leibideach air am beulthaobh—Eitheanach (*Ivy*) a dìreadh mu'n stuaigh, agus driam-lach drise mu 'n dorus—tha h-uile gnothach ceart ged a bhithinn air maorach a chladaich—gu sònruichte ma

tha dòrlach de phreasan rìomhach agam air beulthaobh an tighe. Coma leibh e, nach ann a thubhairt a' Bhaintighearna rium an làth' roimhe gu'n deanadh *seilleanan* tuille feuma dhomh na mo chuid cruidh. Ach ma ni, smaoinich mi agam féin, cha mhise 'ni 'bhuachailleachd.

B.—Cha 'n 'eil fhios an robh a' Bhaintighearna fada cearr, ach coma co dhiùbh an tràs'.

E.—Gu dé 'tha sibh ag ràdh? "*Seilleanan!*"

B.—Stad a nis Eachuinn. Leigidh sinn leis na seilleanan an tràs.

E.—Tha mi féin am am barail gum feud sibh sin.

B.—Seall matà. Cha'n iarr mi ort carachadh a làrach nam bonn. Gabh beachd air a' bhaile sin mu d' choinneamh, agus air na tighean sin a tha ceart làimh riut. Mar tha fios agadsa cha 'n 'eil duine 'sin nach 'eil gle bhochd: ach am bheil a h-aon diùbh nach feudadh a bhi na b' fhearr na tha e? Seall a nis am fear sin as tinn' oirnn.

E.—Tha 'm fear sin bochd gu dearbh: ach cha'n 'eil an duine sin a' faotuinn a shlàinte.

B.—Cha 'n 'eil, agus dh'fheudadh sin a bhith, biodh e bochd, no beairteach: ach cha 'n iongantach leamsa nach 'eil e slàn. Seall mar tha 'chòmhnuidh aige. Tha fios agad gu'm bheil ioma mosaiche 'n taobh a stigh dhi. Nach 'eil e féin 's a chuideachd a gabhail mu thàmh air a' chonnlaich bhuidhe a tha'n sud air lobhadh bho chionn bliadhna—a leaba ach beag gun bhrata, gun phlaide—snitheadh gu h-àrd — poll gu h-ìosal. Ach seall an taobh a mach dhi—na luban grannda fo bhlianaich uaine (*Duck-weed*) cùl an tighe aige.—Am bheil sin fallain? Faic a rithis an dùn 's a h-uile

mosaiche 'san dorus. Am bheil sin fallain? Seall a rithis, cha 'n 'eil uinneag a ghabhas togail, no leagail annta, agus na tuill a spealg na cearcan annta air an dinneadh aige le sean eudaichean. Am bheil sin fallain?

E.—Ghabhadh a' chùis a bhith na b' fhearr gu dearbh: ach tha'n duine bochd na éiginn.

B.—Na éiginn! Ged a bhiodh éiginn an t-saoghail air nach feudadh e ruith a leigeil leis na luban a tha cùl an tighe—nach feudadh e cabhsair a chur air a bheulthaobh—nach feudadh e dìon a chur air, agus nach coisneadh e 'an aon latha na ghlanadh le aol am muigh 's a stigh e? Agus nach 'eil an t-uisge saor co dhiùbh? Nach feudadh a chuid cloinne iad féin a nigheadh? Ach cha nigh: agus chì thu gu'n teid am fear beag sin mu d' choinneamh a luidhe 'nochd air eabradh 'sa pholl dìreach mar a tha e.

E.—Cinnteach gu leòir dh'fheudadh a' chùis a bhi na b' fhearr: agus gu dearbh chuala mi 'n *Doctair* còir a bha aguinn ag ràdh dìreach mar a tha sibhse, gur h-ann bho leithid sin de mhosaiche a bha ioma tinneas a tighinn—gu h-àraidh gu'n robh e 'togail fiabhruis.

B.—Cha 'n 'eil teagamh an sin.

E.—Gu dearbh 's cuimhne leamsa làth' a thainig e do 'n bhail' againne (agus bu mhaith a sgil) a choimhead Eoghain ruaidh, agus amharus mòr aguinn gu'n robh am fiabhrus air. Gu dé 'tha agaibh air? Co luath 's a chaidh e 'stigh 's a thug e sùil air Eoghan spàrr e 'm bata troimh 'n uinneig. Ach cha d' fhoghainn so (Bha e gu maith ealamh mar a tha fios agaibh), agus mar a bha'm mi-fhortan ann faicear am

Buntàta 'stigh fo 'n leabaidh.—Dh' at e 's chuir e dhe —togar leis an duine do cheann eile 'n tighe. 'S ann a' sin a bha 'n sporadhail. Bha 'chatag as a' cheile Ma 's e faradh nan cearc bha e ri talamh—'s cha robh seann bhrog, no guit, no craicionn nach robh 'mach air an dorus: agus 's maith gu'n robh mar a dhearbh a' chùis i féin air a' cheann mu dheireadh. Cinnteach, cinnteach mar a thubhairt an Ceannaiche mòr 'n uair a nigh e a lèine 's a chuir e air preas i "Is mòr an tlachd a tha 's a' ghlaine."

B.—Seadh, agus nach bochd an gnothach nach 'eil peasan de Shasunnach a thig do'n dùthaich nach 'eil an aon ghearan aige air na Gaedheil.

E.—Nach faca mi le m' shùilean iad a' coimhead a stigh air na dorsan aguinn mar gu'm b' Innseanaich sinn. Gu dearbh bha fear mòr ann, is spéuclair air a shròin—thug e mach a leabhar 's a sìos chuir e a' h-uile rud a chunnaic e. An saoil sibh nach do tharruing e dealbh na cloinne—'s gu dearbh cha bu mhisd' iad bogadh 's a ghlumaig mu'n deachaidh iad air paipeir.

B.—Agus seall am fear sin eile cha 'n e 's fearr.

E.—An e 'm Pìobaire? Nach dubhairt iad "Cha bhitheanta 'bha moll aig sabhal pìobaire?"

B.—Gabh an ath-fhear matà. Cha 'n 'eil e na Phìobaire, no na Fhìdhleir. Cha 'n e 's fearr. Innis so dhomh, le d'fhiosrachadh féin cia liutha bàrr coirce 'thug e as an dail sin an deighinn a chéile? Innis sin domh.

E.—Matà cha 'n 'eil mi cinnteach; ach thug e trì aisde co dhiùbh, agus cha mhòr a b'fhiach an treas fear. Cha robh aig' ach *Liathlus*, agus *Foghnain.*

B.—Seall sin. Am bheil dùil agadsa gu'n tugadh talamh 's am bith trì barran coirce an déighinn a chéile gun leasachadh? Cha deanadh machair Shruila' e.

E.—Tha'n talamh so olc le foghnain co dhiùbh, 's cha 'n eil iad furasda 'ghràineachadh. Tha sealbh ac' air, nach 'eil aguinne.

B.—Tha, aig foghnain as aig copaig (*Dockens*).

E.—Cha 'n i 's fearr.

B.—Cha 'n iongantach ged a tha foghnain ann. Ach seall an càrn ud a tha 'n ìochdar na dalach. Nach gabhadh e réiteach as? Leigeadh sin ruith leis an uisge, 's cha'n fhaiceadh thu 'n sin foghnain ann.

E.—Matà sin rud a chreideas mi. Bha ceart leithid na dalach sin aguinne. Dh'fhartluich oirnn riamh na foghnain a ghràineachadh: ach coma leibh co dhiùbh thainig an rathad-mòr ùr seachad m' a bràighe—tharruing iad clais mhòr r'a' taobh, agus uaithe sin fathasd tha i cuiteas de na foghnain'.. 'S cha 'n 'eil déigh orra. Ach cha'n i chopag as fearr.

B.—Cha 'n i. Ach na 'm buaineadh, 's na 'm barradh daoin' ì ri àm an t-samhraidh cha sgaoileadh i. Dheanadh am bàrr *Easradh* fo bheathaichean, agus chuidicheadh so an Dùn. Ann an cuid de dh-àiteachan, Eachuinn, tha ùbhladh air a h-uile fear nach buain Copag mu 'n tilg i fras.

E.—Matà na'm bitheadh a leithid sin de riaghailt a' so, bhiodh obair aig an fhear a thogadh an t-ùbhladh. Cha 'n 'eil a' leithid sin de luibheanaich maith gu dearbh. An uiridh féin cha do thog an coirce 'cheann leath' an cuid de dh-àiteachan.

B.—Dìreach. Cha do thog. Bha 'n talamh co caol. Fhuair na luibhean an uachdar an toiseach, agus

ghleidh iad an cothrom. Na 'm biodh sùgh 's an talamh chitheadh tu atharrach sin.

E.—Creididh mi sin: ach mo thruaighe! cha 'n 'eil e furasda dhoibhsan sùgh a chur ann. Gu dé 'n sùgh a chuireas raineach n 'a leithid sin de thalamh?

B.—Tha iad air dheireadh an sin cuideachd.—

E.—A rithis? ———

B.—Tha.—An àite 'n raineach a chur' na h-*Easradh* fo'n chrodh tha iad 'g a cur tioram, seargta 's an Dùn.

E.—Matà tha, 's cha 'n 'eil ì 'malcadh ann.

B.—Cha 'n 'eil. Seall mar a tha làrach an Dùin aca; cha 'n 'eil uisge nach 'eil a' taomadh a stigh air an dara taobh, agus aon sùgh a tha ann, tha e 'ruith a mach an rathad eile.

E.—Nach ann a tha dùil aig daoine gur feairrd e 'n t-uisge.

B.—Na creid iad. An saoil am b' fheairrd an *Tombaca* 'tha 'd spliùcan a chur am bogadh? Feòraich de na mnathan an toir an t-uisge a brìgh as an *Tea*.

E.—Bu choma leam an *Tombaca'* chur am bogadh co dhiubh. Arson na *Tea* chan 'n 'eil sgil agam oirre: cha d' rinn i droch chleachduinn domh. Ach tha mi smaoineachadh gu'n abradh na mnathan ma'n dubhairt am fear eile mu'n uisge-bheatha 'n uair a dh-iarr iad air a ghabhail an ceann an uisge, "'S ann a b' fhearr leamsa 'n t-uisge 'tha ann a chur as." Ach coma sin, aon rud a tha ri 'ràdh as leith nan Gaedheal cha'n 'eil iad a' cur mòran 's an *Dram* cò dhiubh.

B.—Dithis a tha, 's fear nach 'eil Eachuinn. Nach 'eil dram fathasd air a h-uile còdhail mar a b' àbhaist mar nach biodh bochdainn sam bith 's an dùthaich?

Cha reic daoine gamhuinn nach bi dram m' a thimchioll. Cha teid cuid agaibh gu Muileann, no gu Ceardaich nach bi dram agaibh. Agus 's bochd r'a innseadh e an déighinn a h-uile gearan goirt a bha agaibh, bha urrad òil air na *fairichean* (*Markets*) an uiridh 's a chunnaic mise riamh orra.

E.—Cha saorainn iad air a leithid sin de dh-amannan. Bheir iad tumadh ann an tràs' 's a rithis : ach—

B.—Coma leat e Eachuinn ; tha fios agamsa mar a tha chùis. Tha h-uile fear ri gearan—ach luchd-reic an uisge-bheatha cha chuala tu gearan acasan gu'm bheil an dùthaich co bochd nach ruig iad leas tighean a ghleidheil. Reic iad an Tigh-a-Phuirt sin shìos urrad an uiridh 's a reic iad ann bho cheann chuig bliadhna.

E.—Matà cha 'n 'eil fios agamsa nach do reic : ach 's beag cuid an fhir dhe 'm pàirt a cheile. Cha 'n 'eil fios agam an tigeadh bho cheann gu ceann na bliadhna dram 's an latha air an fhear do 'n ainmeil' e.

B.—Dram 's an latha !

E.—Seadh. Cha 'n 'eil fhios a'm nach d'fhuirich am Pìobaire Ruadh féin air : ach cha saorainn an Dròbhair.

B.—Agus gu dé 'thigeadh Dram 's an lath' aig ceann na bliadhn' Eachuinn ?

E.—Matà sin rud nach do chunnt Eachunn riamh, agus tha mi glé chinnteach gu'm b' fhearr leis an Dròbhair na muilt féin a chunntas. Dram 's an latha, —cha mhòr sin.

B.—Nach mòr ? Ma their mi riut " Carson a tha tigh an duine so gun sgoinn, gun eireachdas ? " their thu rium, " Tha e na éiginn." Ma their mi " Carson a tha chuid cloinne ceann-ruisgte, cas-ruisgte ? " " Tha e na éiginn." " Carson nach do chuir e rib eudaich air

a mhnaoi bho 'n lath' a phòs e?" chan 'eil agad ach a rithis "Tha e na éiginn." Ach seall thusa, thig Dram 's an latha do'n duin' éigneach sin gu Dà phunnd Shasunnach, cuig tasdain, seachd sgillinn 's bonna sea (£2, 5s. 7½d.) 'sa bhlìadhna.[1]

E.—Gu dé 'tha sibh ag ràdh?

B.—Tha mi ag ràdh sud—£2, 5s. 7½d.—agus nach mòr am féum a dheanadh sin d' a theaghlach? Cha 'n e a mhàin gu 'm bheil an Dram gun fhéum, ach tha cron ann. Cha soirbhich an saoghal so, no an ath-shaoghal leis a' mhisgeir. Ma 'n dubhairt am Mìnistear an dé féin as a' chrannaig, "'S puisein e do 'n anam, 's do 'n choluinn."

E.—Matà 's cinnteach gur h-e; ach tha sibh a cur fìor iongantais orm. Bithidh sinne a' gearan nam marsandan, agus 's ann dhoibh is aithne "càrn mòr a dheanamh de chlachan beaga:" ach gu dearbh, gu dearbh tha sibh a' cur iongantais orm.

B.—Iongantas ann, no as, tha chùis mar sud, agus b' fhearr leam gu 'n sgrìobhadh tu air a h-uile tigh òsda 's an dùthaich e.

E.—Matà ged a sgrìobhadh cha chreid mi gu' m biodh an sgrìobhadh buan.—Dà phunnd Shasunnach—cuig sgillinn' Sasunnach, seachd sgillin' 's bonna sea? Nach e sud e? Ach cluinnidh fear no dhà e.

B.—Cuìr mar so e Eachuinn.

E.—Ciamar?

[1] Thig e 'n urrad so aig trì buinn-a-sea an glaine. Aig trì sgillinn' an glaine mar is minic a tha e thig e gu dhùblachadh so, no gu (£4, 11s. 3d.) ceithir puinnd Shasunnach, aon tasdan deug is trì sgillinnean—agus is ann air sea sgillinn' an *silcadh* (*gill*) is bitheanta 'tha e air a reic 'sa Ghaedhealtachd.

B.—Nach faigheadh tu dà phaidhir phlaideachan air sea tasdain-deug (16s.)?

E.—Gheibheadh—

B.—Paidhir Bhròg air a dhà dheug (12s.)?

E.—Díreach. Bheireadh Pàruig féin air a sin iad, 's cha b' ann aige 'bhiodh "an salann saor."

B.—Dà leine—ceithir tasdain (4s.)?

E.—Seadh cuideachd—

B.—Neapaicinn—trì sgillinn' déug (1s. 1d.)?

E.—Seadh a rithis—

B.—Ad—crùn (5s.)?

E.—Cha 'n 'eil sgil agam air na h-adaichean.

B.—Dà phaidhir stocainean—leth-chrùn (2s. 6d.)?

E.—Cha mhò tha sgil agam air na stocainean—cha do cheannaich mi gin riamh dhiubh: ach coma, abraibh e.

B.—Paidhir bhrigisean—ceithir as sea sgillinn' (4s. 6d.)? Bhiodh na tha sud agad air an airgiod ud, agus sea sgillinn' 's bonna sea a chòrr.

E.—Cha 'n 'eil focal bréig agaibh.—Tha mise ag innseadh dhuibh ma chluinneas na mnathan e gu 'm bi cogadh ann. Ach cluinnidh fear no dhà e. Tha iad so a' tighinn. Tha mi cur moille oirbh. Mo bheannachd agaibh. Dà phunnd Shasunnach, cuig sgillinn' Sasunnach, seachd sgillinn' 's bonn a sea.—Nach e sud a thubhairt sibh? Stadaibh sibhse gus an teid mise dhachaidh. Bithidh seanachas air a so. Mo bheannachd agaibh.

## III.

B.—Seadh Eachuinn, an do chuir thu 'suas an cunntas ud uaithe sud?

E.—Fàilt' oirbh—Fàilt' oirbh a Bhàilli.

B.—Am bheil an cunntas ud mar a bha mi 'g ràdh riut?

E.—An cunntas! Ach tha e sin. Cha 'n 'eil dol a null no 'nall aige. Ach na 'm biodh fios agaibh air, 's ioma sin cunntas a chuir Eachunn a suas uaithe sud. 'S ann againn a bha 'chléirsinneachd an oidhche 'chaidh mise dhachaidh an déigh dhomh dealachadh ruibhse. Gu dé 'tha agaibh air? Bha sinn an sud le ar cléirich aig ceann a' bhùird ceart làmh ruinn mar a bhios sibh féin lath' a' mhàil.

B.—Cha chreid mi nach iad do chunntais-se 'b' fhusa 'shocrachadh Eachuinn.

E.—Nach coma co dhiùbh: nam bitheadh cuid dhiubh sud a mach oirnn cha 'n 'eil fhios agam ciamar a bhiodh sin. Bithidh sinn a' talach air a' chùnnradh a tha againn uaibhse, agus, bho'n dh'fheudas mi a ràdh ruibh, cha 'n ann gun aobhar; ach air a' shon sin tha ioma toileachadh 's an fhearann.—Ach coma leibh a' leithid sud, cha 'n 'eil tlachd 's na cunntais ud.

B.—Gu dé so na cunntais mhòr a bha sibh a' deanamh?

E.—Matà innsidh mi sin duibh. Gu dé ach air dealachadh ruibh féin an latha mu dheireadh a thachair mi oirbh thog mi orm dhachaidh; agus a dh-innseadh na fìrinn duibh cha robh sùil a thug mi 'null no 'nall nach facadh mi, ar leam, nithean a bha cearr air nach do chuir mi omhail riamh roimhe. Cha robh Foghnan, no Copag a chithinn nach dùraichdinn a spìonadh.—Ach coma, ràinig mi dhachaidh, agus co luath 's a thuig iad gu'n robh mi 's a' Bhaile mhòr, agus ma-dh-fheudta a'n seanachas a' Bhàilli cuideachd, cha robh ann am fear nach do thrus a stigh do thigh Eachuinn; 's cha'n iad na fir, ach na mnathan cuideachd. Bha sinn an sud mu 'n ghealbhan a' seanachas a null, 's a nall; ach coma leibh

bho sheanachas gu seanachas thug mi féin mu dheireadh tarruing air a' chunntas. Cha robh ann fear a bheireadh feairt orm. "Cha chreid mi bho dhuine a chunnaic mi riamh e" arsa Calum Fìdhleir, 's e 'bhi 'stigh. "Coma leat e" arsa 'n Dròbhair. Ach mu dheireadh 's mu dhiù cuirear fios air balach de Mhaighstir-sgoil' a tha againn arson na cloinne—deagh ghille a tha air a làn-ionnsachadh, agus neo'r thaing mar 'eil cunntas aige. Chuir e an gnothach air sglèatai'—dìreach mar a thug sibhse dhomh e. 'S mi nach do leig air dì-chuimhn e. Cha robh fear, no té 'n sud nach robh a' feitheamh 's a' feitheamh. "Gu dé 'nis" arsa mi féin "a thig e—Dram 's an latha?" "A' cheart sgillinn a thubhairt thu £2, 5s. 7½d.," ars' esan.

B.—Gu dé 'n so a thubhairt iad?

E.—An saoil sibh nach gann a chreideadh an Dròbhair fathasd e. Thoisich e 'n sud ga chur suas le 'mheòir mar gu'm biodh e 'cunntas nam mult. "An cluinn thu sud?" ars' a bhean. "Cha 'n 'eil guth air a' leithid air an Eaglais Bhric." "Nach feuch sibh a nis" arsa té de na mnathan "gu dé 'thig an Tombaca?" 's i 'toirt sùil' orm féin 's mi 'sìneadh an spliùchdain do'n fhear a bha làmh rium.

B.—Cha chreid mi gur e sin cunntas a bu taitniche. Fear a ghabhas an dram: ach gabhaidh a h-uile fear an Tombaca ge cosgail puiseant' e.

E.—Cha robh fear an sud nach robh ris co dhiùbh; agus tha fear is fear ann a tha glé throm air; ach, ma tha, chuir an cunntas iongantas orra. Gu dé ur barail a thainig e?

B.—Cha 'n 'eil fhios agam. Tuille 's a' chòir tha mi cinnteach.

E.—Chuir sinn an ruith a' chéile sè sgillinn' 's an t-seachduinn mu choinneamh a' h-uile fir, agus chuir sinn an Tombaca ceithir sgillinn' an t-ùnns. Tha e sin an so ged nach b' fhearr e na 'Chopag: agus gu dé ur barail a thainig sin aig ceann na bliadhna air gach duin' againn? Thainig sè tasdain fhichead (£1, 6s.)—rud a tha nàrach r'a innseadh.

B.—Ciamar a chord sin riutha?

E.—Cha do chord ach eatorras—cha robh beò againn leis na mnathan, 's gu dearbh cha robh mo bhean féin air dheireadh air càch. Mar robh smàdadh an sin air Dram, 's air Tombaca, agus a dh-innseadh na fìrinn, ged nach robh mi féin trom air an Dram, 's tha dochas agam nach bi, cha b' urrainn domh dad a' ràdh. Callum bochd cha robh diog aige. Cha b' fhearr an Dròbhair: ach coma leibh bha na mnathan a' cur dhiubh gu maith, 's gu ro mhaith. Mu dheireadh thubhairt mi féin, "Stadaibh, stadaibh, cha'n 'eil na cunntais idir seachad fathasd. Troghad 'ille, fuasgail ceist eile dhuinn. Gu dé 'nis a thig an *Tea?* agus *Siùcar?*" thubhairt am Fìdhlear, 's e bualadh a bhas leis an aighear. "Làn na beanachd dhuit" arsa 'n Dròbhair.

B.—Cha do thaitinn so ris na mnathan.

E.—Cha do thaitinn ach dona. "Cha 'n 'eil cron 's an *Tea,*" arsa té. "Cha 'n 'eil" os mi fhéin "'s cha 'n 'eil fhios am bheil maith innte: ach tha cron 's an anabarr chosgais." "Gu dearbh," os mo bhean fhéin, "cha ruig sibh leas a bhi 'ga mhaoidheadh oirnn. 'S beag tha 'tighin 'n ar carabh dhi. Cha do bhlais mi deur bho latha Coinnle." "Mar do bhlais," os mi fhèin, "bhlais ioma té eil' i. Feuchamaid e co dhiubh." Thug an gille ceanalta làmh air an Sglèatai': agus bu mhaith an

fhoighidinn a bha aige: 's gu dé 'tha agaibh air ged nach b' urrainn dhuinn ach tuairmeas a thoirt air cha robh an cunntas fada air dheireadh air càch. Miapadh air a' h-uile rud a th'ann is maith a thigeadh daoine as an iùnais, 's bu mhaith an diugh e na'm bitheadh e cruinn, sgiobalta aguinn na chuir sinn annta bho chionn bliadhna. Ach air a' shon sin 's gu léir cha 'n 'eil ar tighinn-beò ach gle bhochd. Cha dùraichdeadh sibh féin e 'bhi n'as luime—agus ged a bhios sinn a' coth-achadh ris na mnathan mu'n *Tea*, cha d' rinn i droch cleachduinn doibh. 'S i nach d' rinn mo thruaighe!

B.—Na saoil Eachuinn gu'n iarrainnse gu'n tigeadh sibh roimhe n'as gainne na tha sibh a' deanamh. Cha'n 'eil 'ur teachd-an-tìr mar bu mhaith leamsa i 'bhith, agus cha 'n 'eil fhios a'm am bheil i mar a dh-fheudadh i 'bhith.

E.—Matà tha sinn a' toirt nan oidhirpean, agus ma chreideas sibh mi cha 'n 'eil sinn ri ana-caitheadh.

B.—Cha 'n 'eil air na bheil agaibh: air a' shon sin dh'fheudadh sibh buil a b' fhearr a thoirt as.

E.—Cha 'n 'eil fhios nach feudadh: ach na dhéighinn sin, 's gu léir tha 'chuis a' fairtleachadh oirnn. Dh'fhalbh am Buntàta, 's cha chluinnear a nis ach an aona ghlaodh —"Min"—"Min"—a h-uile lath.

B.—'S ann dìreach air a sin Eachuinn 'tha mise a' gearan; agus bho 'n dh'fheumas sinn tighin mion air a' chùis, 's an an sinn a tha sibhse r'ar cronachadh. Fhad 's a tha min agaibh tha sibh an sàs innte a' lath 's a' dh-oidhche. Ach builichibh ceart i. Gabhaibh gnoth-aichean eile còmhla rithe, no 'n a' ceann. Mairidh i n'as fearr, agus bithidh 'ur teachd-an-tìr n'as fallainne.

E.—Matà, gu cead duibhse, cha 'n 'eil aguinn air amannaibh annlann a tha freagarrach dhi. Mo bhean-

nachd air a' Bhuntàta, fhad 's a bha 'n Sgadan aguinn, no an Salann féin cha robh sinn 'n ar n-éigin: ach 's tioram a' mhin 's a bhi daonnan oirre.

B.—Ach c'arson a tha sibh daonnan oirre? Nach saor a' *Choffee* 's an *Traicil* (*treacle*)? Tha na mnathan ri'n cronachadh. 'S ann bu mhaith leamsa, Eachuinn, tighin-beò na b' fhearr a bhi agaibh. Seall orra 'n Sasunn, ma 's e 'n duine 's bochdainne a tha ann, cha suidh e r'a bhiadh gun anart geal air a' bhòrd. Cha teid e mach 's a' mhaduinn gun a chupan de dheagh *choffee* 's a bhonnach leis: agus ged a b' ann ris a' ghaillinn, theid e mach gu 'obair gu sunndach, togarrach.

E.—'Sin rud a chreideas mi; tha *choffee* maith. An saoil sibh gu dé bha 'n gille so a thainig dhachaidh an lath' roimhe ag innseadh dhuinn, ach gu'n robh e air luing, agus c'àite 'n robh iad ach taobh na h-àirde Tuath de America far am bith na deigheannan mòra (*Ice*). Cha'n fhuil'geadh iad deur drama innte: ach a' h-uile cruadal a thigeadh orra bha '*choffee* aca: agus mu dheireadh cha robh ionndrainn aca air dram—agus am faic sibh na h-iasgairean ud.

B.—Seall sin, agus a thuille air a' sin nach feudadh na mnathan tuille féum' a' dheanadh de na stuthan gàraidh na tha iad a' deanamh?

E.—Matà bithidh sinn ga ràdh sin riutha.: ach feumar an lethsgeul a ghabhail; cha 'n 'eil na stuthan gàraidh ann; oir ged a chuir sinn an uraidh iad cha mhòr feum gus an tainig iad.

B.—Tha fhios nach mòr: ach innis so dhomh. *Cuin'* a chur sibh iad? Chuir pàirt diubh latha Bealtuinn agus na dheigh. Agus an do ghartalain sibh iad an deigh an cur?

E.—Matà 's i an fhìrinn is fearr. Cha robh an gartalan ach eatarras. Cha robh ùin' aguinn air an gartalan ann.

B.—*Bha ùine gu leòir,* na'n gabhadh sibh cothrom air, agus nach feudadh ur cuid cloinne an gartalan? ach cha do ghartalain; agus ma 's e 'an Càl féin a chinneas mar a' Chopag, ged a chuir sibh e cha robh gleidheadh air. B' fhurasda barran *Callduinn* a chur air a' *Phàircidh;* ach cha do chuir 's tha 'bhuil. Dh'ith na caoirich an Càl, agus tha na mulain an diugh far am bu chòir do 'n Chàl a bhi 'cinntinn.

E.—B' fhearr gu'n robh na mulain aig a' h-uile fear: ach nach seall sibhse a Bhàilli cha 'n 'eil a' leithid sin de ghnothaichean rìomhach air ar son-ne. Agus co dhiùbh ged a chuireamaid iad cha 'n fhàgadh iad aguinn iad. Cha b' urrainn dhuinn an gleidheil bho 'n chloinn féin.

B.—Coma leat Eachuinn, ma tha 'chlann 'nam meairlich cha saorainn am pàrantan. Sgiùrs iad gu maith, 's gu ro mhaith ma theannas iad r'a leithid. Agus seall thusa na'm biodh gàradh aig a 'h-uile fear cha bhiodh na gnothaichean sin cho annasach.

E.—Tha sibh ceart an sin; 's cuimhne leamsa 'n uair thainig an *Tuirneap* do'n dùthaich an toiseach.—'S ged a tha moladh mòr aig daoin' oirre cha seas i àit' a' Bhuntàta am feasd—ach coma leibh cha robh fear no té ghabhadh seachad air *Tùirneip* a' Ghoill nach cromadh oirre mar gu'm b' e 'n t-aran milis a bhiodh ann. Ach a nis tha i aig a' h-uile fear agus cha mhò leò i na 'm *Bo-muchd* (*Wild Hyacinth*)—'s cha 'n 'eil fhios a'm nach 'eil am *Bo-muchd* féin co *maith rithe.* Aite 'Bhuntàta!! Cha seas am feasd an fhìor bhuigleag.

B.—Coma leatsa Eachuinn, bithidh tuille meas oirre fathasd. 'S ioma diomoladh a bha aig na Gaedheil air a' Bhuntàta féin 'n uair thainig e 'n am measg an toiseach.

E.—Maitheanas doibh! Tha fhios gu'm b' eadh.

B.—Ach a thuille air *Tùirneip*, nach feudadh daoine, gun dragh gun chosgas Càl Gorm, agus Càl *Ceirsleach* a bhith aca, agus beagan cuideachd de ghnothaichean eile: agus their do bhean riut na 'm biodh a' leithid sin aice gur h-ioma buil a bheireadh i as a' mhin nach 'eil i a' toirt aisde, agus——

E.—Cha 'n ann a' chur casg air ur cainnt'—tha i sin cho fada arson a' Ghàraidh-Chàil ruibh féin, agus chuir "Fear-tathaich nam Beann" an tubaist' uil' oirre. B' eiginn domh am bliadhna féin deuchainn a thoirt dhà, 's nach robh mi 'n diugh féin a' cur fhrasan? Ach m' fheudailse 'm fear a b' àbhaist a bhi aguinn! Frasan ann, no as, bithidh iondrainn air.—'S ann air a bhitheas.

B.—Bithidh: ach cha bhith co mòr ma ni thusa mar tha mise ag ràdh, agus ged nach biodh fearann idir agad Eachuinn cha'n fhaic mise gu'n ruigeadh tu leas a bhith a' d' éiginn cho mòr fhad 's a tha 'n Loch sin mu d' choinneamh.

E.—Cha ruigeadh na'm bithinn mar am Barr'-ach (*Barra-man*), "Thogainn mo thigh" os esan "air an làraich luim, agus bheirinn mo lòn as a' ghrinneal ghorm." Ach cha 'n 'eil a' h-uile fear na Bharr'-ach. Cha 'n 'eil an Loch so maith gu iasgach: ach 's maith ann e. Cha 'n fhaca mi pailteas riamh ach an cois na mara. Tha molaiche an cladach: ged nach biodh ann ach am maorach, ged nach 'eil e cho taiceil 's a bha duil aig an t-Sasunnach mhòr a bha leis a' Mhinisteir an uraidh.

B.—Gu dé a thuirt esan?

E.—Gu dé ach gu'n robh sinn an sud lath a' tighin a stigh do 'n Loch 's a' feitheamh an t-sruth shìos aig a' Chamas-ghorm. Bha ìsle mhuir-tràghaidh ann, agus Reodhairt na Feill-Pàdruic. Bha mi féin air m' ais, 's air m' aghairt, agus cò 'thainig an rathad ach an Sasunnach, 's faicear mis' ag itheadh *Chailleagan* (*Cockles*). Coma leibh dh'fheuch e té is tè dhiubh, 's mi féin ga 'm fosgladh dha: ach mu dheireadh "Mar a' sgathadh Murchan dh'itheadh Mearchan." Bu bheag leis na gheibheadh e dhiubh. 'S ann aig mo laochan a bha 'n gnothach riuth'. 'S iad a dheanadh an glag 'n a bhéul. Cò 'thainig mu dheireadh ach am Ministear? "'S ann 'tha 'n so," os esan "biadh gasda. Cha 'n 'eil truas agam do na Gaedheil fhad 's a tha 'leithid so aca." "Nach 'eil?" os am Ministear 's e 'toirt suil' orm fhéin. "Cha robh thu air mòran thràithean diubh fathasd." "Na 'm bitheadh," os mi fhéin (is fhios agam nach robh e ga m' thuigsinn) "cha bhiodh a bhrù co mòr, no bheul co briathrach." Ach gu dé tha agaibh air? Ràinig sinn am Bàta, agus falbhar. Ach cha b' fhada chaidh sinn 'n uair a chunnaic mi féin an Sasunnach a' toirt sùil' air a' chiste, 's cha b' fhada gus an robh a' bhuileann 'n a làimh, agus spàg circe 'n a bheul. "'S ann a chuir am Maorach" os esan "an t-ocras orm." "'N e so e an tràs'?" os am Ministear. "Ach b' fhearr leam gu'n robh thu aon ràidh air," os mi fhéin.

B.—Ach cha Sasunnach mise, Eachuinn.

E.—Cha 'n fhearr gur sibh.

B.—Cha 'n ann air Maorach Cladaich a tha mis' a' tighinn. Ach tha mi ag innseadh dhuitse na'n tugadh

daoin' an aire iasgach, gu'm biodh iad n'as fearr dheth na bha iad riamh ged nach bitheadh fearann idir aca.

E.—Cha 'n eil fhios nach bitheadh 's cha bu teichd dhoibh e: ach nach bitheanta 'chuala sibhs' e "Is corrach bàrr an dubhain?"

B.—Tha 'leithid de fhocal ann, 's tha mi seachd sgìth dheth. Nach 'eil e co corrach an àiteachan eile 's a tha e 'n so? Is corrach bàrr a' chaibe cuideachd, agus na 'm biodh fhios agad air 's corrach bàrr a' phinn.

E.—Ma'n dubhairt iad e, "Is sleamhainn a' chlach a tha aig dorus an tighe mhòir," ach cha d' fhuair sibhse sleamhainn fathasd i, agus 's maith dhuinne nach d' fhuair.

B.—Nach seall thu am feum a tha daoine a' deanamh air iasgach?

E.—Tha; ach tha àsuinn aca sinn air a' shon. Cha ghabh iasgach deanadh gun àsuinn.

B.—Agus ciamar a fhuair iadsan àsuinn?

E.—Abraibh sin.

B.—Innis so dhomh Eachuinn. Cia liutha Giomach (*Lobster*) a chunnaic thu riamh gus bho chionn bliadhna no dhà?

E.—Matà na biasdan grannda cha bu mhòr sin. Mur a glacamaid fear no dhà air Reodhairt na' Féill-Phàdruic: ach tha e coltach gu'm bheil sinn eòlach a nis orra. 'S ann a tha iad 's a' mhuir mar a tha na seangain air tìr, agus 's e deanadh nan seangan fhéin a tha orra. Ach coma leibh rinn daoine airgiod gu leòir orra 's na bliadhnachan so.

B.—An robh an àsuinn cosgaill?

E.—Cosgail! Cha robh àsuinn, no àsuinn ach *cliabh*. Cha 'n 'eil uipeir anns an dùthaich nach amaiseadh air

fear dhiubh 'dheanamh. 'S ioma magadh a bha aguinn air a' cheud fheadhainn a dh'fheuch iad. Thainig iad á Eirinn, 's as an taobh-Deas: ach coma leibh cha 'n 'eil anis 's na h-Eileanan fear aig am bheil Geoladh (*Yawl*) as mò na 'n cliabh nach 'eil an sàs 's na Giomaich. Tha iad ag innseadh dhomhsa gu'n tainig do'n dùthaich so bho chionn beagan bhliadhnachan na mìltean airgid air tàille nan Giomach.

B.—Seall a rithis matà nach iomad airgiod a tha daoin' a' deanamh air Truisg is Langaichean (*Cod, and Ling-fish*) rathad Leòghais is Bharra, agus Loch Mhùideirt?

E.—'N e muinntir an àite? Tha iad ag innseadh dhomhsa gu'm bheil iad a' tighin á Lunnainn a' dh-iasgach 's na Leòghais.

B.—'S nach teann ortsa na Leòghais seach air muinntir Lunnainn? Tha iad a' tighin as an Olaind' ann cuid-eachd 's a' deanamh beairteis, agus thusa 's do leithidean a' dol bàs. 'S aithne dhomhsa Marsanda fiachail ann an Steòrnabha (*Stornoway*), a cheannaich an uraidh fhéin còrr is *cuig ceud tunna* bho na h-iasgairean—(còrr agus luach ochd mìle Punnd Sasunnach). Agus seall a rithis, nach 'eil iad a' tighin as an àird-an-Ear a' dh-iasgach air na cladaichean so?

E.—Ach tha iad a' sin. Nach goirid bho na chunnaic mi 'n so fhéin iad, 's bu ghramail, foghainteach an coltas a bha orra—Scoth mhòr liùsbach aca—bàrr an dà chroinn a' dol an codhail a' chéile; gu dearbh cha robh i boidheach. Ach coma leibh bha iad an sud gu seasgair—an sgoth bheag 'sa beul foipe 'm broinn na té mòire. Cò ach iad, an *Coffee* aca moch is anamoch. An saoil sibh nach do chuir iad na Lìn-mhòra a mach

am beul an Loch' so, far nach faca mise lìn-mhòra riamh roimhe. Ach gu dé 'tha agaibh air, thainig iad dhachaidh 's an sgoth bheag eadar dhà liunn aca lom lan eisg. 'S iad a thainig.

B.—Seadh, agus nach ioma sgadan a tha muinntir Loch-fìne a' marbhadh air na cladaichean agaibh?

E.—Muinntir Loch-fìne!! 'S ann aca sin a tha na bàtaichean. B' iad mo ghalaidean iad. Cha b' ionnan 's na sgothan liùsbach. Tha mis' ag innseadh dhuibhse gu'm faigheadh iad sin sgadan ann am poll-mòine. Ach gu dé 'tha ris a' sin ach an àsuinn? Cuiridh muinntir Loch-fìne ann an deich aithibh fichead. 'S ann aca 'tha'n gnothach ris. Cha 'n 'eil dùil a'm nach 'eil bàigh aig an *Tabhs* (*Gannet*) ris na daoine sin. Bha iad am bliadhna an sàs 's an sgadan an so mu'n robh fhios againne e 'bhith ann.

B.—'S gu dé 'bhacadh dhuibhse cur anns an doimhneachd chéudna, agus an leithidean sin de bhàtaichean a bhi agaibh? Cha 'n ann air an t-sruth a fhuair muinntir Loch-fìn' iad.

E.—Matà innsidh mise 'n fhìrinn duibh: ged a gheibh iad bàtaichean an so cha toir iad an aire dhoibh. Thachair do na bàtaichean mar a thachair do na h-eich. Bheir iad asda na tha annta, 's cha 'n 'eil an sin ach "buille 'o'n taod is cead dol dachaidh." Nach seall sibh am Báta sin a tha'n sin m' ar coinneamh 'na slaoichd air a' phort?

B.—Co leis i?

E.—Matà 's coma sin. Tha i le Iain Bàn, 's bu ghlan am Bàta i 'n uair a fhuair esan i. Bha e 'n sud a' tighin a stigh do'n loch leatha làth an uraidh. Thainig am féith air, agus thill an sruth 's e air fuaradh air

sgeir nam Bàirneach. Chunnaic mi fhéin i 'tuiteam leis air a balg air an sgeir. Bha Iain an sud is ràmh a mach air an t-sliasaid. Thearainn mi, 's ghlaodh mi àirde mo chinn, "Nach cuir thu ràmh eil' a mach?" "Cha 'n 'eil e agam" os Iain. "'S nach leig thu an achdair fo 'ceann?" osa mise. "Tha 'n achdair 's a' cheardaich," os Iain. "Miapadh ort," os mi fhéin, "thà 's tha d' airgiod *an tigh a' Phuirt.*" Thuit am Bàta grinn air a balg air an sgeir. Thug e air tìr á sin i 's cha deachaidh i mach fathasd 's cha téid an dà latha so, 's bu mhòran diùbhail am Bàta ceanalta.

B.—Sin thu Eachuinn. Tha sinn a' tighin air a' chéile mu dheireadh. Tha ioma fear cho dona ri Iain Bàn. C'àit' am bheil na Lìn-mhòr' a fhuair na Gillean ud shìos an uraidh?

E.—Coma leibh mar a bha sin: 's maith a tha fhios agaibh. Cha robh sin ach an fhior uipeireachd cuideachd. Gu dé ach feasgar Dì-Sathuirne, 's coltas robach a bhi oirre. "Leig leò," arsa Callum "togaidh sinn Dì-Luain iad." Chaidh thusa 'Chaluim g' an togail Dì-Luain: ach tha na Lìn-mhòra gun togail fathasd. Coma leibh a' leithid sin: ach seall sibhse a Bhàilli daoine nach d' fhuair an togail ri iasgach cha dean iad iasgairean ri 'm beò. An saoil sibh an dean Cìobairean iasgach?

B.—Thig iad do 'ionnsuidh Eachuinn, agus ged nach tigeadh—thig an cuid cloinne ann.

E.—Matà cha 'n 'eil fhios agam. Cha chreid mi nach tig a' leithid sin mar dhùthchas mar ioma ni eile. Ach cha 'n eagal do na Cìobairean. Tha 'n deagh iasgach acasan mar-'tha. 'S iad a fhuair an saoghal dheth. B' fhearr nach robh iad co pailt.

B.—Cha b' fhearr do'n dùthaich e Eachuinn.

E.—"'S e deireadh an lath' a dhearbhas sin." Cha 'n 'eil am fearann air a roinn ceart co dhiùbh.

B.—'S furasda sin a ràdh Eachuinn;

E.—'S a dhearbhadh. Nach grannda na bheil de fhearann an so fo aon duine? Fichead mìle gun aon smùid ach smùid cìobair'—am bheil sin ceart?

B.—Cha'n 'eil e r'a mholadh; agus na'm bitheadh e air mo chomhairle-sa cha bhitheadh e mar sin.

E.—Tha sibh féin ga ràdh sin a nis.

B.—Tha mi; ach cha 'n 'eil a chùis co furasda 'leasachadh agus a tha dùil agadsa.

E.—Nach feudadh iad *Achd* a thoirt a stigh.

B.—Seadh. Cia liutha mart a tha agad Eachuinn?

E.—Matà cha mhòr sin, mar tha fios agaibh.

B.—Tha dhà agad.

E.—Tha de 'n t-seòrs' a tha ann.

B.—Seadh, cha 'n 'eil an dùthaich air a roinn ceart. Tha fear eile gun mhart idir. Cuir uait té dhiubh, 's thoir i do'n fhear a falamh.

E.—An ann mar so 'tha sibh a' tighin?

B.—Na'n rachadh tusa do na n-Innsibh, Eachuinn, agus stòras a dheanadh.

E.—'Sin rud nach dean Eachuinn r'a bheò.

B.—Agus oighreachd a' cheannach, gu dé theireadh tu rium-sa na'n abrainn riut, "Féumaidh tu a suidheachadh mar sud, no mar so?"

E.—Gu dé ach gu'n abrainn gu'm bu chruaidh an gnothach nach feudainn mo thoil féin a dheanadh ri'm chuid féin?

B.—Seadh, dìreach sin. Is furasda 'ràdh nach 'eil an dùthaich air a roinn ceart: agus cha 'n 'eil i ann: ach

's e gnothach eil' a' chùis a' leasachadh. Agus chì mi cuideachd gu'm bheil mòran a labhras air an dòigh sin co sanntach an tòir air barrachd fearainn ris an duine 's mò aig am bheil; agus cha 'n 'eil an diugh anns an dùthaich fearann as daoire na 'm fearann a tha an Tuath féin a' suidheachadh. Am bheil a nis?

E.—Matà cha 'n 'eil focal bréig' agaibh. Ach, *Achd* ann no as, nach bu chòir do na h-uachdarain sealltainn air daoine?

B.—Abair sin. Ach cha 'n 'eil an Lagh ga chur mar fhiachaibh orra'n rathad sin.

E.—'Sin e, an Lagh, cha 'n 'eil ann ach e. Ma ruigeas an dìol déirce an duine beairteach cha 'n 'eil ann a nis ach "Beathaichidh an Lagh thu." Gu dé 'n Lagh a bh'ann roimhe so? Cha tainig atharrachadh air Lagh a' Bhìobuill. Carson nach gràdhaich daoine an co-chreutairean? Coma leibh e a Bhàilli, togaibh dheth. Dh'fhalbh a' Ghaedhealtachd, dh'fhalbh an Tuath, dh'fhalbh na h-Uachdarain. Feudar mòran a dheanadh le fearas tighe, le iasgach is le 'leithìd sin: ach air a' shon sin 's gu léir cha 'n fhaigh iad na sheasas àite 'Bhuntàta am feasd.

B.—Cha robh riamh ach e Eachuinn.

E.—Matà cha robh: ach tha mi 'cur moille oirbh. Ach innsidh mi dhuibh a dh-aon fhocal gu dé a tha a' m' bheachd. Tha sinn air "an Rudha 's faid' a' mach." Feumaidh cuid an dùthaich fhàgail. B' e sin "America 'n deireadh ar làithean." Ach féumaidh sinn "a bhi 'bogadh nan gad." Theid mi far am bheil am Ministeir, is cuiridh mi mo chomhairle ris, 's ma chomhairlicheas e dhomh dol do dh-America togaidh mi orm.

B.—Dean sin féin Eachuinn. 'S éiginn domhsa 'bhi tarruing.

E.—Deanaibh, 's gu'n robh maith mòr agaibh arson ur seanachais.—Tha 'n t-àm a bhi 'cur air arson féin.

---

LORIMER AND CHALMERS, PRINTERS, EDINBURGH.